# LEABHAR NA CEILIDH:

## SGEULACHDAN AIT

AGUS

## DAIN AIGHEARACH.

LE FIONN,
*Ughdar an "Celtic Garland," an "Celtic Lyre," etc.*

GLASCHU:
GILLEASBUIG MAC-NA-CEARDADH. EANRAIG MAC 'ILLEBHAIN.
DUN-EIDEANN: IAIN GRANND. TORMOID MACLEOID.
AN T-OBAN: EOGHANN DOMHNULLACH. TÒMAS BOYD.

1898.

# GAELIC READINGS

IN

## PROSE AND VERSE,

### SUITABLE FOR PUBLIC ENTERTAINMENTS.

BY FIONN,

*Author of "The Celtic Garland," "The Celtic Lyre," etc.*

GLASGOW:
ARCHIBALD SINCLAIR, 47 WATERLOO STREET.
HENRY WHYTE, 4 BRIDGE STREET.
EDINBURGH: JOHN GRANT. NORMAN MACLEOD.
OBAN: HUGH MACDONALD. THOMAS BOYD.

1898.

# AN ROIMH-RADH.



IS fada o'n a thòisich daoine air dol air chéilidh, agus b'e riaghailt agus cleachdadh Tigh-na-céilidh gu 'm biodh "a cheud sgeul o fhear-an-tighe, 's gach sgeul gu latha o'n aoidh." B' olc an airidh an t-seann nòs so a chur air chùl, agus mar sin thig e dhòmhsa facal no dha a ràdh mu 'n tòisich an fhearas-chuideachd an dà-rìreadh.

'N uair a chuir mi fa-chomhair mo luchd-dùthcha an leabhar ris an abrar an *Celtic Garland*, anns a bheil, am measg rudan eile, beagan sgeulachdan, gheall mi na 'n ceannaicheadh iad an leabhran sin gu deas togarrach, gu 'n cuirinn an òrdugh leabhar eile dhaibh loma-làn de Sgeulachdan ait agus de Dhàin aighear-ach. Choimhlion mo luchd-dùthcha an cuid-san de 'n chùmhnant so, oir cheannaich iad an leabhar gu togarrach, gus nach 'eil an diugh, fiù a h-aon diubh ri fhaotainn. Tha mise a nis a feuchainn ri m' chuid-sa de 'n ghealladh a chur an gnìomh le bhi cur "LEABHAR NA CEILIDH" 'nan laimh, ann an dòchas gu 'n còrd an sguab so de chinneas an achaidh Ghaidhealaich riutha.

Dhìolaim mi gu dìochallach a mhór chuid de 'n achadh sin, agus cha 'n abair mi nach do leum mi uair no dhà an gàradh-crìche a tha eadar i féin agus a' Mhachair Ghallda an tòir air dias no dhà air an robh dreach Gaidhealach ged a thuit dhaibh fàs air an taobh cheàrr de 'n ghàradh-chrìche. Tha mi 'n dòchas gu 'm bi na diasan a thionail mi cho measail ann an sùilean nan Gàidheal ri aona "mhaighdeann-bhuana" a bhuidhinn iad riamh a' farpais air acha-bhuana.

Feudaidh cuid a ràdh 'n uair a leughas iad mo leabhar nach 'eil a bheag ann a tha ùr no annasach, nach 'eil ann am mòran deth

ach, mar their sinn, càl air ath-theòthadh ; gu 'n do leugh iad an naigheachd ud an *Leabhar nan Cnoc*, no 'san *Teachdaire Ghaelach*, agus gu bheil an dàn so, 's an dàn ud eile ann an *Cuairtear nan Gleann* no ann am *Fear-tathaich nam Beann*. Glé cheart, fhir mo chridhe, ach gabh beachd air a so gu bheil còrr agus trì fichead bliadhna a nis o'n a chaidh *Leabhar nan Cnoc* a chur ann an làimh òigridh na Gaidhealtachd, agus gu bheil teann air deich is trì fichead bliadhna o'n a chaidh an *Teachdaire* còir air chuairt ann an Tìr nam Beann. Is tearc iad da-rìreadh am measg òigridh na Gaidhealtachd an diugh a fhuair cothrom air na seann leabhraichean sin fhaicinn, gun ghuth air an leughadh. Is ann a bha mise a' meas gu 'n robh mi a' deanamh comhstadh do 'n òigridh ann a bhi tarruing dhaibh uisge fionnar, fallain ás na seann thobraichean fiorghlan sin, oir

"Mar ghath soluis do 'm anam féin,
Tha sgeula na h-aimsir a dh' fhalbh."

Tha mi fada ann an comain nan càirdean a thug dhomh dias no dhà, 's e mo dhùrachd nach tig an latha 'bhitheas iad gun sguab na 'n sabhul. 'S e mo ghuidhe 's mo dhùrachd gu 'm bi sìth, sonas agus soirbheachadh aig Clann na Gaidheal; leanadh iad na cleachdannan ceanalta a bh' aig an sìnnsear 's ma bhios iad dìleas dhaibh féin agus d' an cànain—oir is i a' Ghàidhlig a mhàin a bheir a mach còirichean nan Gaidheal—bithidh a' Ghaidhealtachd fhathast 'na dachaidh ghreadhnaich aig siol nan sonn, 's iad uile gu seasgair sona ag àiteachadh Tìr nam Beann, nan Gleann, 's nan Gaisgeach.

FIONN.



# An Clar-Innsidh.

## SGEULACHDAN.

## BARDACHD.



# Leabhar na Ceilidh.



## DOMHNULL RUADH SGALAG.

Le Fionn.

THA an sean-fhacal ag ràdh—"Am fear a dh' itheas feòil a sheanmhar, faodaidh e 'h-eanraich òl," ach tha e coltach gu'n robh teagamh aig Dòmhnull Ruadh sgalag mu'n chùis. Bha Dòmhnull 'n a sgalag aig Seumas Gallda fad iomadh bliadhna 's cha chualas duine riamh e 'gearan gu'n robh Seumas cruaidh air, no gu'n robh bean-an-tighe, Seònaid Lachainn, mosach mu 'n bhiadh, Mar sin bha iongantas air daoine 'n uair a chunnaic iad Dòmhnull Ruadh aig faidhir an t-Sàilein, agus sop 'n a bheul mar chomharradh gu'n robh toil aige dol air fasdadh le cuideigin. Có bh'aig an fhaidhir ach Aonghas Og, agus chuir e fàilte air Dòmhnull Ruadh,

a' feòraich dheth ciod a chuir esan an tòir air àite, gu'n do shaoil leis nach fàgadh e Seumas Gallda r'a bheò. "Bha mi fhéin," arsa Dòmhnull, "de 'n cheart bharail aig aon àm, ach dh' fhag mi e mu dheireadh." "Carson a dh' fhàg thu e?" arsa Aonghas, "tha mi cinnteach gu 'n robh e 'na dheagh mhaighstir." "Cha d' rinn mi riamh talach air," arsa Dòmhnull, "ach chuir an fheòil shaillte eadar-sinn."

"An è nach toigh leat feòil shaillte?" dh' fheòraich Aonghas.

"Cha 'n e idir," fhreagair Dòmhnull, "tha mi toigheach gu leòir air feòil ghoirt."

"An robh thu 'ga fhaotainn ro thric?" arsa Aonghas, "an robh thu air do storradh leatha?"

"Cha b' e sin idir a b' aobhar," fhreagair Dòmhnull, "so mar a bha chùis. Fhuair mart a bh'aig Seumas Gallda bàs agus chaidh a sailleadh, agus fhad 's a mhair i cha d' fhuair sinn de dh' annlan ach i. Tha mi toigheach gu leòir air mart-fheòil ghoirt, ach mar a bha 'm mi-fhortan an dàn, 'nuair a bha crìoch a' tighinn air a' bharaille fheòla nach d' fhalbh dà chaora mhaol Shasunnach leis a' 'bhracsi' agus chaidh an sailleadh. Fhad 's a mhair iad cha robh ach 'bracsi' air gach tràth. Nis so am fear nach cuireadh cùl ris a' 'bhracsi,' ach 'n uair a bha 'n speir mu dheireadh de 'n 'bhracsi' anns a' phoit nach do bhàsaich muc Sheumais Ghallda—bha iad fhéin a' cumail a mach gu 'n do thachd i i-fhéin le buntàta—ach is sgeul eile sin. Chaidh a' mhuc a shailleadh, 's fhad 's a mhair i, cha robh dol ach i. Nis tha muc-fheòil math gu leòir na h-àite fhéin, ach fóghnaidh na dh' fhóghnas dhi: ach cha d' rinn mi fhéin talach. Mu dheireadh thall, 'n uair a bha mhuc-fheòil 'brath bhi réidh, nach do chaochail sean-mhair Sheumais, a bha còrr math 's ceithir fichead. An latha

'n déigh a bàis thàinig Seumas an taobh a bha mi fhéin 's mi deanamh deas a dhol an cheàrdaich a chur taruing ann an crubh an eich dhuinn, agus thubhairt e—''S fheàrr dhuit clach shalluinn a thoirt dhachaidh leat, ma tha thu dol do 'n chlachan.' 'Chì sinn,' thuirt mi fhéin, 's dh' fhalbh e. 'N uair a fhuair mise a chùlaobh rium thuirt mise rium fhéin, 'A mhic an fhir nach abair mi, ma tha thu 'm beachd gu bheil mise dol a dh' itheadh do sheanmhar righinn, odhair, tha thu fada ceàrr—cho ceàrr ris a' chaillich a bha 'n Cnòideart'—'s gun tuilleadh dàlach thog mi orm 's dh' fhàg mi e-fhéin 's closach a sheanmhar an sud. Sin agad a nis, gu 'n fhacal bréige, an t-aobhar a chuir mise air an fhaidhir so an diugh, 's ma tha sgalag 'gad dhìth théid mise leat."



## NIGHEAN THRIATH UILINN.

Ghlaodh Gaisgeach Gaidhealach, 's b' àrd a ghuth—
  "A phortair furtaich sinne,
Is fichead tasdan bheir mi dhuit,
  Gu 'r cur taobh thall na linne."

"Có sibhse rachadh thar Loch-Goill
  'S na siantan oillteil uile?"
"Air eilean Ulbha 's mise 's oighr'—
  'S i 'mhaighdean nighean Thriath Uilinn—

"Luchd-taighe 'h-athar òirnn tha 'n geall,
'S ruaig sinn gu teann dà latha ;
'S na'n d' rug iad òirnne anns a' ghleann,
Bhiodh m' fhuil na steall mu thalamh.

"A mharc-shluagh nis tha aig ar sàil,
Bidh iad gun dàil 'san t-sealladh ;
Is có bheir misneach do mo ghràdh
Ma mharbhas iad a leannan?"

Fhreagair am portair le guth àrd—
"Gun dàil tha mise 'tighinn,
Cha 'n ann air son nan tasdan bàn,
Ach 's ann air sgàth na h-ighinn !

"Air m' fhacal-sa cha bhi do luaidh
'An cunnart cruaidh ni 's fhaide,
Oir ged a dh' éirich gàir nan stuadh—
Gheibh sibh gu luath an t-aiseag."

Nis bhòc an doinionn—shéid a' ghaoth—
'S bha 'n caol na chaoiribh geala,
'S bhuail eagal orra air gach taobh
Mar dhaoin' a chunnaic tannasg.

Ach ged bu ghàbhaidh gleachd an stoirm
Os cionn gach toirm is farum,
A nuas an gleann gu 'n cualas srann
Luchd-lann a' teachd le starum.

"Greas ort, greas ort !" gu 'n d' ghlaodh an òigh,
"Ged las na neòil 's an adhar,
Earbsam á Freasdal 's á cuan mòr
Seach dol an còmhail m' athar."

Fhuair iad 's a' bhàta—dh' fhàg i tìr—
  Faic iad a' strìth 's an doinionn ,
Ach O ! tha gàirdean feòlmhor fann
  'Nuair dh' éireas greann nan tonnan.

Is dh' iomair iad gu gaisgeil treun
  Measg thonnan breun na linne ;
'Nuair ruig Triath Uilinn taobh a' chuain
  Ghrad mhùth a ghruaim gu tioma ;

Oir chunn' e 'nighean 'b 'àille snuadh,
  'S a' chuan, 's e 'ruith 'na ghleannan,
Ri cobhair sìnnte bha aon làimh,
  'N té eile teann m' a leannan.

"O ! tillibh, tillibh !" b' àrd a ghlaodh—
  "Air ais a ghaoil dean tighinn,
Dhuibh bheir mi mathanas gu saor—
  Mo nighean chaoin, mo nighean ?"

Na tuinn neo-iochdmhor bhrist air tràigh—
  Cha robh e 'n dàn dhaibh tilleadh ;
Triath Uilinn chunnaic e mar bha,
  'S a dheòir gu làr rinn sileadh.

*Eadar. le* FIONN.



# DOMHNULL AN OIR.

---

Le Fionn.

Cha 'n eil mi cinnteach cia mar a dh' éirich am far-ainm so. Tha cuid ag ràdh gu 'n d' fhuair Dòmhnull ulaidh agus gur e so a chuir air a chasan e, 's tha feadhainn eile 's a bheachd gur ann a rinn e 'airgiod thairis, ach 's naigheachd eile sin. Coma co dhiu, thill Dòmhnull gu sgìreachd 'òige an déigh dha 'bhi air falbh fad fhichead bliadhna, agus cheannaich e tigh eireachdail anns a' chlachan. Bha Dòmhnull 'n a bhantrach, ach bha aon nighean aige—caileag bhòidheach mu naoi-bliadhn'-deug a dh' aois. Bha an nighean so barraichte air ceòl, 's b' ionann dhi fiodhall no clàrsach. Cha robh latha nach tugadh i tacan orra le chéile, agus cha 'n iarradh a h-athair ni b' fheàrr na bhi 'g éisdeachd rithe. Ged a bha tigh Dhòmhnuill an Oir na sheasamh car leis féin, bha tighean eile gu math faisg air. Aig dara ceann an tighe bha ceàrdach Sheumais mhóir, agus aig a' cheann eile bha bùth Phara-nan-sliseag, a bha na shaor-chairtean anns an sgìreachd o chionn còrr agus leth chiad bliadhna. Bha na seòid so eòlach air Dòmhnull mu'n d' fhàg e riamh an sgìreachd agus chuir iad fàilte chridheil air 'n uair a thill e, ged a bha am beachd fhéin aca air cia mar a rinn Dòmhnull a bheairteas. Goirid an déigh do Dhòmhnull 's d'a nighean dol a chòmhnuidh do 'n tigh mhòr a cheannaich e, thachair e latha 'bha sin gu'n robh Seònaid, b'e sin ainm a nighean, a cur an òrdugh air son Coinneamh-chiùil mhòir a bha ri bhi 's an Oban

Lathurnach gu goirid. Bheireadh i tacan mu seach air fidhil 's air clàrsaich, 's bha a h-athair, aig an robh deagh chluais-chiùil, làn riaraichte le grinneas laimh a nighinn, agus cinnteach gu'n coisneadh Seònaid urram na Coinnimh-chiùil. Ann an teis meadhon a chiùil thòisich òrd mòr na Ceardaich air bualadh, 's chuir so an ceòl air feadh na fidhle. Stad Seònaid d'a ceòl gus am bitheadh an t-òrd mòr aig Seumas gobhainn na thosd, 's cha robh i féin no 'h-athair idir toilichte. An ùine ghoirid sguir fuaim an ùird, agus thòisich Seònaid air a ceòl. Cha deachaidh i fada air a h-aghaidh leis 'n uair a dh' éirich buaireas eile, oir thòisich Para-nan-sliseag air òrdaireachd gun chiall 's e cur ùrlar ùr ann an cairt Dhòmhnuill-an-Achaidh. "Cha dean so feum, a Sheònaid," ars' a h-athair 's e 'g éirigh, "phàigh mise gu daor air son an tighe so agus 's bochd an gnothach mur faigh sinn sìth is sàmhchair ann; mu 'n seas mi'n stairirich 's an làmhach so ni's fhaide, bheir mi air a' ghobhainn 's air an t-saor dol air imrich ged a dh' fheumainn peighinn no dhà a chur am bois gach fir aca chum an saodachadh air falbh." "Tha mi 'n dòchas," arsa Seònaid, "gu'n soirbhich leibh 'athair, oir tha e eu-comasach cluich anns an ùpraid so." "Cha 'n 'eil cùram nach soirbhich leam, oir tha iad le chéile glé fheumail air na sgillinnean." 'S e bh' ann gu'n deachaidh Dòmhnull an Oir an taobh a bha 'n gobhainn, o'n a b'e a b' fhaisge dha, agus dh' innis e dha mar a bha cùisean agus dh' fheuch e ri impidh a chur air imrich a dheanamh, ag gealltuinn dha còig puinnd Shasunnach a chuideachadh cost-as na h-imrich. "Chi sinn," thuirt an gobhainn, "agus leig-idh mi fios duibh gu goirid ma gheibh mi àit' eile freagarrach air son ceàrdaich." Chaidh Dòmhnull an Oir 's thug e a' cheart thairgse do Phara-na-sliseag agus is gann a bha Dòmh-

null 'na thigh féin 'n uair a bha 'n gobhainn a null a dh'fhaicinn Phàruig. agus chual e ciod a thuirt Dòmhnull an Oir ris an t-seann duine. "A dhuine chridhe," arsa Seumas gobhainn, "nach ann oirnn a thàinig 'n uair a dh' fheumas sinn dol air imrich a thoileachadh gràisg de dh' fhìdhleirean 's de chlàrsairean." "'S ann agad tha 'n fhìrinn," fhreagair Para-nan-sliseag, "ach nach e 'n gille 'n t-airgiod?" "Is e gun teagamh," fhreagair an gobhainn, "ach 's tric a mhill an cleas-air-fhichead am fichead cleas. Cha do bhlàthaich mo chridhe riamh ri Dòmhnull an Oir, ged nach 'eil fhios agam c'ar son, agus bhithinn coma ged a leigemid fhaicinn da ged is math an t-òr 'na àite fhéin, nach ceannaich e na h-uile rud, 's gu bheil daoine aig nach 'eil òr idir a cheart cho tapaidh risan." "Ciod mata tha thu bràth a dheanamh?" arsa Para-na-sliseag. "Ma ta, innsidh mise sin dhuit. Anns a' chiad àite is math a laidheas na cóig-puinnd-Shasunnach aig Dòmhnull an Oir oirnn le chéile agus bithidh iad againn. Tha mi tuigsinn gu bheil Dòmhnull 'sa nighean a' dol bho 'n tigh air an ath sheachdain, agus tha iad ri bhi air falbh ré an t-samhraidh. Mu 'm falbh e their sinn ris, mar chomain dhasan gu bheil sinn a' dol air imrich, ged tha e car ceàrr agus cosdail sin a dheanamh; agus ma bheir e dhuinn na cóig-puinnd-Shasunnach sin gu 'm bi 'n imrich seachad mu 'n till e." "Tha sin ciallach gu leòir ri éisdeachd ris," arsa Pàruig, "ach, fhir mo chridhe, c' àite bheil sinn ri dol?" "Cha 'n 'eil fada," fhreagair an gobhainn, "théid thusa do 'n cheàrdaich agamsa agus thig mise a nall an so." "A Mhoire, Mhoire! nach tu tha fada 's a' cheann," arsa Pàruig. Is imrich sin gun teagamh, ged a bhios caochladh bharail aig Dòmhnull an Oir air a' chùis 'n uair a thilleas e." "Mo thogair," fhreagair an gobhainn, "mar thuirt Eóghan amad-

an e—'Bitheadh esan a' bruidhinn tha na h-uibhean againne' —bithidh an t-airgiod againne 's faodaidh Dòmhnull an Oir a bhi feadaireachd no fidhleireachd." 'S e mar bha gu 'n d' innis iad le chéile do Dhòmhnull an Oir gu'n robh iad a' dol air imrich ged a bha e car duilich àite freagarach fhaotainn, 's ged a bha cuid mhath de chostas daonnan an lorg na h-imrich. Chuir Dòmhnull an Oir a làmh 'na sporan agus chunnd e cóig buinn òir ann am bois gach fir, agus dh' fhàg e beannachd aca le chéile, a' guidhe soirbheachadh math dhaibh leis an imrich.

Goirid mu 'n do thill Dòmhnull an Oir 'sa nighean, rinn na seòid an imrich. Cha robh imrich riamh anns an sgìreachd a bha cho ainmeil rithe. 'N uair a thill Dòmhnull an Oir thuig e mar thug na seòid an car ás, làs a chorruich agus 'se 'thàinig ás gu 'n do reic e 'thigh agus dh' fhàg e 'n sgìreachd, 's cha 'n fhacas innte riamh 'na dhéigh e. Mur do shiubhail e bho sin tha e beo fhathasd.



## SEACHARAN SEILG.

Le Domhnull Mac Eacharn.

Chaith mi 'n latha 'n déigh na faoghaid,
Air feadh bheann 'us ghleann 'us dhoire,
Gus an d' chaill mi anns a' choille
  Toirm nan gadhar, 's lorg an fhéidh;
'S o 'n bha 'n oidhche air tigh'n frasach,
Sheall mi air son àite fasgach,
Far am faighinn leab' a nasgaidh,
  A measg chàrna glas an t-sléibh.

Fhuair mi sud aig bun a' bhruthaich,
Bothan-àiridh air dhroch thubhadh;
Toll 'n a mhullach air son luidheir;
  Sgroth 'san uinneig taobh na gaoith;
Sgathach bheithe air son còmhla,
Nach ceileadh a bheag de 'n dò-bheart;
'S a chur eagal air na bòcain,
  Rinn mi dòigh air teine fraoich.

Bha isean feannaig ann am phòca
Air nach d' amais mòran clòimhtich;
Chuir mi car dheth anns a' bheòlaich,
  'S bha e ròist' agam ga m' riar;
Choisrig mi an creutair neò-ghlan,
Le deur beag de shùgh an eòrna,
'S ged nach robh a' chuirm ro-shòghar,
  'S mairg bhiodh tòrmasach mu 'n bhiadh.

Mar is gnàth leam an déigh féisde,
Rinn mi 'phiob-thombaca ghleusadh,
Thug mi 'n taod á ceann mo reusain,
  'S leig mi fad na sréin le m' smuain,
'Ghabhail iolla ris na dealbhan
A bha 'g éiridh suas 's a ghealbhan;
Samhla faoin air nithe talmhaidh;
  Faileas anfhann anns an luaith.

Anns a' cheò 'bha 'g iadh mu 'n cuairt domh
Cruthan caochlaideach ag gluasad,
A' cur m' inntinn ann am buaireas
  Nach 'eil soirbh a luaidh an cainnt;
Cha robh buidseachd a' cur sgleò orm,
'S cha robh sgaoim orm roimh bhòcain,
Ach bha riochd air bràigh na còmhla,
  A chuir m' fheòil air chrith 's gach reang.

Dà shùil lasrach an clàr aodainn,
Nach robh 'choimeas farasd fhaotainn;
Sròn cho fada ris an taobhan,
  'S paidhir adhaircean air a cheann:
Dh' éirich mi gu grad air m' uilinn,
'S thug mi ionnsaidh air a' ghunna,
Ach cha d' thug e suim no umhail,
  Mar gu 'm b' iomhaigh umha bh' ann.

Spìon mi 'bhoineid bhàrr mo chlaiginn,
Dh' aithris mi mo chreud 's mo phaidir;
Gheàrr e leum 'us rinn e sraitheadh
  Mar fhuaim canain ann am chluais,

'Cheart cho fìor 's tha sròn air m' aodann,
Chuala mi gu soilleir gleadhraich,
Mar gu'm bitheadh tu a' slaodadh
Slabhraidh thar nan clacha cruaidh.

Rìgh gabh agam! sin e rithis!
Thog mi 'n gunna 's leig mi ris i;
Dh' éirich e mar eun air iteig,
'S teine drilsneach as a dhéigh,
Le fàileadh pronnaisg 's toit an fhùdair,
Thuit mi seachad air an ùrlar,
'S 'n uair a dh' fhosgail mi mo shùilean,
Cha robh dùil leam ach mi fhéin.

Bha 'n oidhche 'nis air fàs ro shalach;
Bhrùchd na tuiltean troimh na gleannaibh;
Fhreagair creag 'us beinn le farum,
Fuaim na gaillinn air an raon:
Las an iarmailt suas mar fhùirneis,
Le tein'-athair ghathach, lùbach,
Na dearg still mu chinn nan stùcan
'Leum na spùt bho thaobh gu taobh.

Ach mu dheireadh, bhrist an latha,
'S thionndaidh mi mo cheum gu baile;
Thug mi sùil air cùl an tighe
Dh' fheuch am faighinn lorg an laoich;
Ach an àite crodhain Shàtain,
'Bhi ri fhaicinn anns a' chlàbar,
'S ann a fhuair mi each a' Ghàidseir,
Toll 'n a mhàileid, 's fhuil mu 'n fhraoch.

# AN CEARD MOR.

LE AONGHAS MAC EANRAIG, CILLE MHOIRE.

Is math a dh' fhaodaodh cuimhne 'bhi aig muinntir Glinn-na-Eidheannaich air sgeulachdan a chluinntinn aig seann daoine an àite sin, mu dhéighinn a' chuiridh cholgarra, "An Cèard Mòr."

Aig bràighe a' Ghlinne tha lagan bòidheach uaine, air a chòmhdachadh le feur, le rainich 's le luachair. 'S ann anns an lagan so a' bha na ceàird, air am bheil mi 'los iomradh a thoirt a' gabhail còmhnuidh. Cha 'n 'eil mi ag ràdhainn gu 'n robh iad a' fuireach 'an so a h-uile latha 's a' bhliadhna. Tha eagal orm nach còrdadh e ach meadhonach ri càil nan ceard, na'm biodh aca ri fuireach anns an aon àite daonnan. 'S ann mar a bha, bheireadh iad sgrìob an dràsd 's a' rithist mu 'n cuairt na dùthchannan, ach bha iad a' chuid gu mòr bu mhò de 'n ùine ann Gleann-na-h-Eidheannaich. 'S ann an so, mar gu 'n abradh sibh, a bha 'n dachaidh.

B'e'n "Ceàrd Mòr" a theirteadh ris a' Cheannard a' bh' air a' bhaidne so—ceatharnach fuathasach, aig an robh bean cho fuasach ris fhein, latha sam bith de 'n t-seachduin. Cha b'e deanadh nan spàinean an t-aon tighinn beò a bh' aig an laoch, 'chionn b' àbhaist dha féin agus do sgioba math d'a chompanaich a bhi daonnan a mach feadh na h-oidhche, air na rathaidean mòra, deas gu duine 's am bith a' bhiodh a gabhail an rathaid a spùinneadh, agus a leigeil air a thurus

beagan na b' aotruime 's na pòcannan. Is ainneamh a bha iad air an toirt gu "ceartas" air a shon so. Co an Gàidheal a smaointicheadh air òganach còir, 's gu seachd sònruichte cèard a' chur 'an cunnart prìosain airson beagan airgid-pòca a thoirt bh' uaithe? Mar so, faodar a thuigsinn gu'n robh na cèaird a fàs glé dhàna, ladurna, agus nach cumadh an t-eagal air ais iad o dhol 'an gruaig duine chuimsich 'sam bith.

Ach gu tighinn gu m' naigheachd. 'Dé 'rinn an Cèard Mòr agus a' chuid ghillean oidhche 'bha 'n sud ach dol 'an caramh Fear-a'-Choire, tighearna fearainn a bh' anns a' choimhearsnachd, agus e a' tilleadh bharr faidhir na Féill-Màrtuinn, le suim mhath airgid 'na phòca. Thug iad dheth a h-uile sgillinn a bh' air, agus air a shon bhreab iad e, agus bhris iad trì aisinnean 'na chliathaich. Bha an oidhche car gu math dorcha—cha robh gealach no rionnag ri fhaicinn—agus anns an iorghuill a bh' ann, 'dé 'thachair ach gu 'n do chaill an Cèard Mòr a bhoineid.

Beagan an déigh so thàinig tuathanach còir a bh' anns an àite air aghart—Fear Bhaile-nan-Sop—agus mhothaich e rud-éigin a' dol m'a chasan. Thog e an rud a bh' ann agus dh' aithnich e gur 'h-e boineid a bh' aige. 'Dé 'bha 'n so ach boineid a' chèaird. Gu 'n mhòran smaoineachaidh mu 'n chùis dh' fhalbh e agus spàrr e air a cheann i. Cha deachaidh e fad air aghart 'nuair a thachair air Fear-a'-Choire agus ceathrar no chòigear d'a sheirbhisich agus boineid mhòr a chèaird air, shamhlaich e 's a' mhionaid e ri h-aon de 'n fheadhainn a spùinn esan. Ghlac e e, agus thug e thairis do 'n lagh e.

'Nis, bha Fear Bhaile-nan-Sop fo dheagh theisteanas anns an sgìreachd, 's cha robh duine 'sam bith a' creidsinn gu 'n deanadh e idir gniomh co suarach ri làmh a chur

am Fear-a'-Choire, ged a bhiodh oighreachd air a gealltainn dha airson a shaoithreach. Ach ged a bha meas aig na h-eolaich air cha sheasadh sin dad dha air beul-thaobh siorraim, agus bha cuisean a' sealltainn glé fhada 'na aghaidh.

Tha 'n sean-fhocal ag ràdhuinn nach 'eil an Donas fhéin co dubh 'sa nithear e, agus is ann mar sin dìreach a thachair do 'n Chèard Mhòr. Cha robh toil 'sam bith aige Fear Bhaile-nan-Sop a dhìteadh na 'n gabhadh e tearnadh gun e fhéin a chur ann an cunnart. Leis an rùn chriosdail so, 'n uair a' thàinig an latha air an robh a' chùis ri tighinn fa chomhair an t-siorraim thog e air gu tigh na cùirte. Bha an tigh dèarr-lan, 'chionn bha mòran aig an robh toil a chluinntinn cia mar a rachadh do 'n ghnothach, agus shuidh an Cèard Mòr, agus a bhean, Iseabal, 'am measg chàich.

Air bòrd a bha air beulthaobh an t-Siorram chunnaic an Cèard a bhoineid fhéin—eudail uile, dh' aithnichidh e 'am measg mhìlltean i! Chaidh glaodhach air Fear-a-'Choire, agus mhionnaich e gur h-i a' bhoineid a bh' air a' bhòrd an ceann-aodach a bh' air fear de 'n fheadhainn a spùinn e; agus, cuideachd, gu 'n d' fhuair e fhéin agus a ghillean greim air Fear Bhaile-nan-Sop, beagan ùine 'an déigh dha 'bhi air a spùinneadh, dlùth do 'n àite anns an do thachair na mèirlich air, leis a' bhoineid cheudna air a cheann; agus cha robh teagamh 'sam bith aige nach b'e Fear-Bhaile-nan-Sop a h-aon de na mèirlich.

Cha bu droch riasan a bh' aig Fear-a'-Choire airson a' bhi 'samhlachadh Fear Bhaile-nan-Sop ris a' mheirleach, 'chionn bha suaip mhòr aige fhéin agus aig a' Chèard r'a chéile nan cumadh, nan cruth, agus nan dreach. 'N uair a chuir Fear Bhaile-nan-Sop, aig iarrtus an t-Siorraim, a' bhoineid air a' cheann, bha Fear-a'-Choire co chinnteach gu 'm b'e a h-aon

d'e na mèirlich agus a bha e gu 'n robh aige ri bàs fhaotainn. Cha robh stàth do 'n chrionglaich fiachainn ri e fhéin a dhion :—bha cùisean gu tur 'na aghaidh.

Fad na h-ùine 'bha na gnothuichean so air an soilleireach-adh do 'n t-Siorram bha an Cèard Mòr a' deanamh a' suas 'na inntinn fhéin 'dé an dòigh air am b' urrainn dha Fear Bhaile-nan-Sop a shaoradh gun e fhéin a dhìteadh. M'a dheireadh, 'nuair a' bha 'n Siorram ag èirigh a' thoirt a mach binn an duine chòir, chuir an Cèard cagar 'an cluais Iseabail agus rinn e a rathad a' sios gu beulthaobh an t-Siorram, air a dhlùth leanailt le Iseabal. Dh' iarr 'us fhuair e cead bruidhinn,—thog e a' bhoineid bharr a' bhùird, agus, a' tionndadh ri Fear-a'-choire, chàirich e air a cheann i. "Fhir-a'-Choire," ars' esan, "innis dhomh, 'an làthair an t-Siorraim agus gach duine eile 'tha cruinn an so, có dhiu is coltaiche mise, leis a' bhoineid so air mo cheann, no Fear Bhaile-nan-Sop, ris a' mhèirleach a spùinn thusa aig Bealach-nan-con ?"

Sheall Fear-a'-Choire gu geur car tiota, 's an sin ghlaodh e 'mach, mar gu'm faiceadh e tannasg, "Thusa, thusa! Mar is beò mi 's tusa 'n duine :—glacaibh e, glacaibh e!"

So na bha dhith air a' Cheard. Thionndaidh e ris an t-Siorram, 's thuirt e : "Tha sibh a nise 'faicinn 'de 'n duine 'th' agaibh ann am Fear-a'-Choire. Duine 'sam bith air am faic e 'bhoineid so, tha e dearbhta gur mèirleach e. Bheir mi m' fhacal m'a chuireas sibh fhéin an ceann-aodach so air 'ur ceann gu'm mionnaich 's gu 'm bòidich e gur sibh a spùinn e. Cha 'n fhiach fhacal facal ceàird, 's is feàrr facal ceàird na é. Fuich, fhuich!" Thug a' chuideachd uile gaoir asda; thuirt an Siorram gu 'n robh a' chùirt thairis; agus fhuair Fhear Bhaile-nan-Sop mar sgaoil. Ochòin, a Rìgh! "'S

fhèarr caraid 's a' chùirt no crun 'san sporran," agus "Is fhèarr duine no daoine; agus 's e Fear Bhaile-nan-Sop a dh' fhairich so.

Ach, cha b' ann air a so a dh' aithriseadh an sgeul. 'Fhad 's a' bha gnothaichean a' tighinn gu crìch dh' fhalbh Iseabal (mo ghalad!) agus spiolar leatha currachd an t-Siorram, airson léintean a dheanamh dheth d'a cuid cloinne. Cha do leig an Cèard Mòr a' Mhaighdean buileach le sruth na bu mhò, 'chionn, 'nuair a' bha Fear-a'-Choire a' gabhail a dhinnearach 'san tigh-òsda, 'an déigh do 'n chùirt dol mar sgaoil, ghoid e'n t-each aig' ás an stàbull; leum e fhéin, 's Iseabal air a mhuin, agus tharruing iad co luath 's a' bheireadh casan an eich iad, do Ghleann-na-h-Eidheannaich. Gu 'n mhoille mionaide thog na cèaird uile an imrich 's mu 'n d' thàinig beul na h-oidhche cha robh a h-aon dhiubh mar fhichead mile do 'n Ghleann; 's mu 'n d' thàinig beul-an-latha, bha iad—aig an Fhortan tha brath c' àite. Cha do chuir Fear-a' Choire tòir 'sam bith air an each,—bha e sgìth gu leòir d'e 'n lagh,—agus cha b' fhada gus an do chuir an Ceard gu margadh e.



## IS BRIATHREAN SINN UILE.

O, b' àluinn an dachaidh
'Bhiodh againn 's an t-saogh'l,
Na 'n sguireadh-mid còmhla
D' ar cònnspuidean faoin',
'S gu 'n abradh gach duine
Ri 'urra, le bàigh—
Is bràithrean sin uile,
Fair dhòmhsa do làmh.

Nach brònach an sgeul e,
Gu 'm feum sinn 'bhi 'strì,
'N uair dh' fhaodadh-mid còrdadh,
'S tigh'n beò ann an sìth ;
Le fàilte 's le furan
Bu duineil 'bhi 'g ràdh—
Is bràithrean sinn uile,
Fair dhòmhsa do làmh.

Tha mo chòta-sa molach,
'S tha d' éideadh-sa mìn,
Bi'dh mise 'g òl uisge,
'S bi'dh tusa 'g òl fìon' ;
Ach cridheachan tairis
Tha againn a ghnàth,
Is bràithrean sinn uile,
Fair dhòmhsa do làmh.

Is beag ort an cealgair,
  Le feallsachd 'n a chridh';
'S tu sheasadh an fhìrinn
  'S nach géilleadh 's an strì;
Bi'dh mise ri d' ghualainn,
  Gu buaidh no gu bàs—
Is bràithrean sinn uile,
  Fair dhòmhsa do làmh.

Cha deanadh tu eucoir
  Air creutair fo 'n ghréin,
'S i slighe a' Cheartais
  A's taitnich' leam fhéin;
Is aon sinn 'n ar sòlas,
  'N ar dòchas, 's 'n ar gràdh,
Is bràithrean sinn uile,
  Fair dhòmhsa do làmh.

Mu 'n ghaol 'thug do mhàth'r dhuit,
  Is ghnàth leat 'bhi 'luaidh,
Fhuair mise 'n gràdh ceudna
  O'n té 'tha 's an uaigh;
Eisd càgar na fìrinn
  Ri ìosal 's ri àrd—
Is bràithrean sinn uile,
  Fair dhòmhsa do làmh.

Is ait leinn an Céitean,
  Is éibhinn a ghnùis,
Is toigh leinn ar dachaidh,
  O, cagailt mo rùin!—

'S a' ghrian, anns na speuran,
Tha 'g éirigh gach là—
Is bràithrean sinn uile,
Fair dhòmhsa do làmh.

Gu luath thig an Aois oirnn,
'S an t-Aog air a cùl,
'S gun dàil théid ar càradh
Gu sàmhach 's an ùir ;
'S a' chill ni sinn cadal
Gu maduinn là bhràth,
Is bràithrean sinn uile,
Fair dhòmhsa do làmh.

*Eadar. le* FIONN.



# RUARAIDH MOR AIR TAGHADH LUCHD-PARLAMAID.

Le Iain Mac Cormaig.

Is mòr an dragh agus an ùpraid a tha feadh na dùthcha a nis an uair a thàtar a' taghadh buill ùra a dhol do 'n Phàrlamaid : agus is mòr an t-eadar-dhealachadh a tha ceangailte ris a' ghnothach so an diugh nach robh ann bho chionn còrr agus trì fichead bliadhna 'n uair bha mise òg. 'S an àm sin cha robh còir no cothrom aig duine a ghuth a thogail an àm taghadh na Pàrlamaid, ach luchd-fearainn mhòra mar a tha Fear-a'-Choire, Eòghan-a'-chnuic, Lachunn an t-Srath-chaoil 's an seòrsa sin ; ach a nis, a mhic chridhe tha 'n darna duine cho math ris an duin' eile—'s tha a' chrois a ni Seumas breac nam marag le 'làmhan fuar pliutach an déigh tighinn as an traigh fhaochag, a cheart cho math agus a' seasamh a cheart uiread ri té bàillidh no ministeir. Bho shean 'sann a bhiodh tu ag ainmeachadh gu folleaiseach ainm an fhir sin a b' annsa leat, gun fhiamh gun eagal ach an diugh 'sann a dh' fheumas tu snàgadh a stigh do chùil dhuibh mar gu 'm biodh an dearg mheirleach ann, agus an déigh dhuit do chrois a chur mu choinnimh ainm an fhir a's miann leat tillidh tu mach gu sàmhach stòlda 's tha 'n gnothuch seachad. Aig an Taghadh mu dheireadh chaidh mi fhein air son na ceud uaire a leigeil ris gu 'n robh mi murrach air Fear-Pàrlamaid a thaghadh. 'S ann 'san tigh-

sgoil a bha 'n cruinneachadh. Cha robh mòran sgil agam fhein air a' chùis mar 'tha fhios agad, ach chuir mi romham gu 'n deannainn mar a b' fheàrr a dh' fhaotainn. Ghabh mi stigh do 'n bhothan-thaghaidh mar their iad ris ; shìn an Siorram dhomh paipear bàn, agus thug mi a chuilidh orm—cùl a' bhrait bhàin. Sheall mi air an ùrlar agus thòisich mi air breannachadh mar so—"Nach iongantach an gnothach," arsa mise rium fhéin, "gu'n tàinig a leithid de dh'atharrachadh air lagh na rioghachd, agus sin ri m' latha fhéin, gu 'm faod duine bochd mar tha mise aig nach 'eil ach aona mhart agus caora mhaol, le da sgrioch de 'n pheann feartan Pàrlamaid Bhreatunn a thilgeadh bun os cionn. MacPharlain no Poltalloch ma ta! Co fear dhiu ni Ruairidh 'na dhuine sona a nochd."

"Ciod e air an t-saoghal a tha 'gad chumail a stigh 'sa' chuilidh sin cho fada a Ruairidh?" arsa cuid-eigin air mo chulaobh. Chlisg mi, oir co bha so ach an Siorram.

"Nach 'eil fhios agad nach 'eil e ceadaichte do dhuine sam bith tiota a chur seachad a stigh a sin? Thig a mach cho luath 'sa rinn thu riamh e. An deachaidh tu chadal?

"A Shiorraim," 'arsa mise, "tha mi smaoineachadh gu'm bi e ceart dhuibhse bhi daonnan a' cumail air chuimhne nach 'eil annaibh ach seirbheiseach paighte na Stàid, agus comhla ris a sin gu bheil e fada an aghaidh an lagh dhuibhse no do h-aon eile tighinn a chur dragh ormsa na air duine 'sam bi eile anns a' ghnothach so.

"Ach tha feadhain eile ag iarraidh a stigh, a Ruairidh," ars' an Siorram.

"Ma tha," arsa mise, "biodh foighidinn aca gus am bi mise réidh. Cha 'n 'eil fhios-agam an tigeadh iad fhéin a mach cho deas 'g am leigeil-se a stigh. 'N uair a thig duine

an so tha còir aige air sealltainn air ais a liuthad bliadhna 'sa sheas a' Phàrlamaid, agus a h-uile Achd, math agus olc a thug iad dhuinn—a thomhas air meigh mar gu 'm b' eadh—ach an fhiach i ath-bheothachadh; agus gabhaidh sin moran ùine. Cha 'n 'eil teagamh nach bu choir cuilidh no dha eile de 'n t-seòrsa a bhi agaibh, ach o nach 'eil, so am fear nach 'eil dol a dh' fhulang 'chionn nach do rinn sibhse ar dleasdanas." Le so a ràdh tharruing mi nall a chùrtainn agus dhruid mi mach an Siorram ge b' oil leis e.

" Faodaidh daoine," arsa mise rium fhein, " a radh gu 'm bu chòir dhomh a h-uile ni tha so a shocrachadh aig an tigh. Ach có tha cosd air an obair so, có ach mise 's mo leithid 's c' arson nach gabhainn fiach m' airgid—tha 'n dile mhòr a mach 's tha mise gu seasgair a so."

Anns na smaointean a bh' agam chuala mi ceum coise a' tighinn, agus co a chuir a stigh a cheann ach Para Ruadh nan giomach.

" Mach a sin, a Ruairidh, cho luath 'sa bheir do chasan thu, tha thu fada gu leòir a turrachadal a stigh a sin." " Théid thusa 'mach co dhiu agus sin gle chlis," arsa mise. " Na biodh eagal 'sam bith ort nach tig mise mach cho luath 'sa ni mi mo ghnothach. Cuimhnich 'ille mhath gu 'n do phàigh mise m' airgid-bhochd gu dìleas agus gu h-onarach, agus a bharrachd air a sin tha mi m' fhoirfeach 'san eaglais agus tha còir agam tighinn a so an diugh a thaghadh Fear-Pàrlamaid a reir mo choguis; agus cuimhnich nach 'eil e ceadaichte dhuitse no do dh' fhear eile tighinn a chur dragh orm, agus theagamh thoirt orm leis a' chabhaig crois a chur 's an àite cheàrr, agus de b' fhiach m' obair na dhéigh sin."

Tharruing mi 'n sgàil-bhrat air ais a rithisd agus dh' fhalbh e, 's gun e idir toileach. Eadar a h-uile ùpraid a bh'

ann bha mo cheann a' fàs goirt agus smaointich mi gu 'n robh cho math dhomh tighinn gu co-dhùnadh air chor-eigin.

Bha mòran ùp àp aig an dorus agus air eagal gu 'm biodh am Ministear am measg chàich chunna mi gu 'm b' fheàrr dhomh rudeigin a dheanamh. Chuir mi mach mo cheann seach a chùrtainn aon uair eile agus arsa mise— "A Shiorraim, am biodh e ceart dhòmh-sa facal no dhà de chomhairle a thoirt do na fir a tha 'g iarraidh a stigh do 'n Phàrlamaid a sgriobhadh air a' phaipear so?" "Bithidh," ars' esan, "ceart gu leòir, a Ruairidh, ach greas a mach." "Air ar socair a Shiorraim," arsa mise, "tha dhith ormsa an gnothuch a dheanamh 'ceart' cho math ri dheanamh gu 'sgiobalta'—cha 'n e a mhilleadh air fad, agus dol thairis air a rithisd, a chur tuille cosdais air an dùthaich 's gu leoir oirre mar tha."

Thug mi stigh mo cheann a rithisd, sheall mi air a' phaipear, ach bha e glé dhuilich dhomh a dheanamh a mach co dha a bheirinn mo chrois Ma bha puing mhath aig an darna fear bha puing a cheart cho math aig an fhear eile, ach an deigh sin uile bha taobh blàth agam ris an darna fear nach robh agam ris an fhear eile. 'S e rinn mi mu dheireadh, rud a tha mi smaointeachadh a bha gle cheart, agus a b' urrainn duine 's am bith a dheanamh, thug mi dhaibh crois an t-aon. 'N uair a chaidh mi mach shìn mi 'm paipear do 'n t-Siorram 's gu 'm faiceadh e cho cothromach, 'sa rinn mi mo dhleasdanas. Rug e air agus cha b'e idir a chur anns a' chiste mhòir còmhla ri càch a rinn e. Phaisg e gu cùramach e agus chuir e na phòc' e agus 'n uair a bha mi falbh thuirt e gu 'm b' fheàrr leis gu 'n robh a h-uile duine 'san dùthaich cho soilleir rium. Tha mi cinnteach gu 'n d' innis e h-uile facal dheth do 'n Mhinistear.

? mhonnaich

# BLAR ALLT-A'-BHONNAICH.

LE IAIN MAC PHAIDEIN.

A thìr nan gleann 's nan stùcan cas,
Nan srath, nan sliabh 's nan caochan bras,
'S e taitneas m' inntinn tamull tàmh
Air euchdan na bheil uainn a' snàmh
Le sruth na tim, a shiubhlas luath
'San tric am bàthar gràdh 'us fuath.
O, cuimhnich air na suinn a b' fhiù,
'S a dhòirt am fuil a dhìon do chliù
'N uair thainig nàmh 's a bhagair daors'—
B' i brìgh an gairm chath "Bàs no saors,"
Aig Allt-a'-bhonnaich bheir sinn buaidh,
No caidlidh sinn gu bràth 'nar n-uaigh."

O Charragh Uallais air an stùc so,
Chì mi sìos sruth liath nan lùban,
Allt-a'-bhonnaich 's Cnoc nan gillean :
Chuala 's leugh mi moran uime.
Thog gach ainm a thaobh an sgàile
'Bha eadar mise 's linn nan sàr-laoch,
Mar thogas ceò 'n uair dh' éireas grian,
'S gach meangan failchte 'n dealt na h-oidhch'
A' tilgeil deàrrsadh 's dealradh soills'.
Am priobadh dhearc fo m' shùil
Feachd fo 'n airm 'nan sreathan dlùth,

'S an lòchran àigh a las am fonn
'Cur neamhaid ann an taobh gach lann ;
'S 'n uair dh' aomadh e an laimh gach tréin
E 'plathadh caoir mar dhealan speur.
Gach cruth 'nan sròil ri crannaibh caola,
An uair a shìneadh iad 'sa ghaoithe,
Bha mi teann an glaic mhic-mheanmna,
Shaoil mi gu 'm bu chòir dhomh 'n aithneachdainn ;
Feòrag, Fiadh 'us Ian 'us Beithir,
Ceann 'us cròic 's na Ròin o 'n eilean,
Caisteal, Crùn 'us Cù 'us Iolair,
Saighdean paisgte, Cat, 'us Cridhe,
Leoghann, Clogad, Craobh 'us Mathghann,
Torc 'us Tarbh, Lamh dhearg 'us Bradan.

Seall, ceann-ruisgte, gach laoch aig fois,
'S am manach liath 's gun bhròg air cois ;
Deich mile fichead air an glùinean :
Cha 'n ann mar chleachdainn ach le dùrachd.

Fada bhuam a' teachd o dheas,
Mar shruth a' tighinn troimh chaiseal bras,
Mar choill 's an sgitheach trom fo bhlàth,
Tha sròilean geala feachd an nàmh ;
'Us lùireach mhàlaidh mhìltean treun
A' geiltreadh brionnagach ri gréin.
Dh' fheuch am marc-shluagh 'neart le corruich
Ri daingneach nàdur nan creag corrach,
Air laimh eile sìos 'sna tollaibh
'S ann an sluic nan speic 'gam pronnadh.
Ach lùb am bogha 's chluinnteadh 'fhuaim
Bh' aig slatan dìreach nan ceann cruaidh,

Mar shéideil nathrach anns an tom
'S i dol air ghleus gu leum thar fonn
Nan dithean dlùth, mar ghlìob an raoin
A' frasadh leòn 'us bàis gach taobh.
'N uair thug an t-sùil nach dùineadh dearmad
Gu dìon a laoich o 'n chlàdan mharbhteach.

Dhiùc a doire dlùth nan tom
An eachraidh eangarra air lom ;
Clis neo-mhàirnealach an taruinn,
Nunn 'nan still 's Mac Cithich 'gan sparradh :
Car os cionn an lann a' boillsgeadh
Sgrios le aog air laoich nan saighdean.
Nuallan bagraidh aig an Dràgon.
Dhùisg an Leoghann as a làraich ;
Sheall e air na bha mu 'choinnimh ;
Shìn e uilt an caol a dhroma :
Dh' fhosgail 's dhùin e iongnan còmhla ;
Thog e stiall de 'n riasg le spògan ;
Chas e greann 'us dh' éirich earbull ;
Sheas a mhuing a suas 'na dealgan ;
Dh'at a ghoile 's nochd e ghonag ;
Las a shùil 'na ghnùis le norunn—
'S beag ri iarraidh trian de fhuighleach—
Bheuc 'us tha e thall 'na chruinn-leum.
Os cionn gach glaoidh tha gaoir a sgathaich,
'S e 'g aomadh gu gach taobh dheth 'tamhadh ;
An déigh gach beum tha cheann 'ga chrathadh
'S fionntach dearg o 'chraos a' cathadh.
Buinn fir Alb ri 'm fonn an taic,
'Us rinn am pìc ri cìbhlean each ;

'S tric a thill am brùid 'na dheannaibh,
Fuil 'ga dhìth 's a dhiollaid falamh.
Ach o gach gnop o 'n tillear nàmh
'S ann tighinn air ais le neart is feàrr,
Mìltean laoch a choisinn buaidh
An iomad cath taobh thall a' chuain.

Mar reul 'san oidhch a' boillsg' le aiteal
Tha Dùghlasach nan iomadh baiteal,
Gach uair tha 'lann tighinn thar a ghuaille
Bàs 'sa h-uile h-àite 'm buail e.
Thug gach gàirdean sathadh guineach
'S dioghaltas iomadh tàir 's gach buille.
An neach bh' air làr a' call an deò
Ag éibh ri cach " Na géillibh beò "—
Nach uamhasach bhi 'liodairt slòigh !
Cuin 'gheibh sinn sìth air caochladh dòigh ?
Ach ghairm an Rìgh na suinn a thagh e
Gus a' bhàrr a chur a thaghal.
'Nan éidheadh dathach gorm 'us ruadh
Ghluais na fineachan o thuath ;
Mar choin-sheilg de 'n tilgteadh 'n iall
Leum Eileanaich na h-àirde-n-iar
Fo Aonghas òg, 'thug trian de 'n là
'Us pian an dìomhanais 'ga chràdh.
Thog e 'làmh 'us shìn e 'lann,
'Ga chur tri chuir mu'n cuairt d' a cheann,
Neo-òraideach am briathran gann
B'i ghairm gu cath, " A nis mo chlann."
Thog feachd an ìslich iolach ùr
'N uair mhothaich iad an taic ri 'n cùl.

Is luath air fonn 's cha mhall gu astar
An calpa cruinn mu 'n danns' am breacan ;
'S mar spreaghadh dealain as na neòil
Tha ainm a churaidh 'seirm o'm beòil ;
Toirm gach gairm-chath 'measg a chéil'
Mar thàirneanach a àird nan speur.
'Us faobhar lannan shìol nam Fiann
A' toirt mac-tall' a bàrr nan sliabh.
Dh' ath-bheothaicheadh as ùr am feachd
Mar dhoineann 'dublachadh 'na neart ;
Mar ioma-ghaoth obann gaillinn chruaidh
'S i meisdeireadh gu onfhadh cuain ;
Slabhraidh daorsa 'us droch reachd
A sgealb 's a sgàineadh dol ma seach ;
'Us Saorsa 'seinn o bheinn gu tràigh
Le iolach uasal, uaibhreach àrd.
Chreanaich cridhe 'n naimh roimh 'n fhuaim
'S gach buille bhàis a fhras mu 'n cuairt ;
Bhris iad air gach taobh 'us ghéill,
A' fagail ionmhais 's airm 'nan déigh ;
'S a' cur nan spuir as ùr ri 'n siubhal
Bhrùchd am pràbar leis a' bhruthach.

Bu mhear gu tuath 's bu luath gu deas,
A' cur na réis mar spréidh air theas,
Mar ghreidh thar sliabh, 's an fhaoghailt bras,
Gun earbs á nì ach luaths an cas ;
Mar chearcan tomain thar an stùc,
'Us fuaim na lamhach taobh an cùil ;
Mar mhaighich 's gadhar teann 'ga ruaig
'S i 'maolachadh gu druim a cluais ;

Mar ghreasas sionnach sgìth 'na leum,
'Us deileann madaidh as a dhéigh ;
Mar sgàirneach bearraich leis a' ghleann,
A dh' fhuasgail aiteamh as an stall;
Mar thuill nam meall troimh isleach chluain,
'S na uillt le ràn 'cur thar am bruach.
Tha sgeul ri inns' aig crìoch gach cogaidh,
'S dhùin an oidhch' air Allt-a'-bhonnaich.



## POSADH A' CHEAIRD.

'N uair a bha an Eaglais Easbuigeach air a cur sìos ann an Albainn, cha robh comas pòsaidh no baistidh aig na ministeirean a bhuineadh dhi, gun chunnart a bhi air an tilgeil ann am prìosan, agus ùmhladh trom a leagail orra. Bha duine tuigseach fiachail, deas-chainnteach de 'n t-seòrsa so a' gabhail an rathaid 's a Ghàidhealtachd, agus choinnich e buidhionn cheàrd air an rathad mhòr, Dh' aithnich iad gu math có e. Chuir iad stad air. Dh' innis iad dha gu 'n robh càraid òg 's a chuideachd aig an robh toil pòsaidh, 's gu'n robh iad air tòir ministeir. Cha robh math dha diùltadh — chuartaich iad e, agus thuirt iad ris nach fhaigheadh e ceum air aghart gus an ceangladh e an t-snaim. "C' àit' a bheil a'

chàraid òg?" ars' esan; "Seasadh iad suas." Le so thàinig balach òg, robach, luideagach—gun bhoineid gun chaiseart—seòrsa de luideig stròicte, bha uaireigin na chòta-geàrr, air a dhruim; agus lùireach bhroineagach de sheana bhriogais nach ruigeadh a ghlùn. Ach na dheigh sin uile, bha e 'na bhalach aoidheil, iasgaidh, luaineach; agus bean-na-bainnse cho coltach ris féin air gach doigh, 'sa dh' fhaodadh a bhi—caileag òg mu thuaiream ochd-bliadhn'-deug a dh' aois—a falt fada, co dubh ri it an fhiréin, a sios m'a guaillibh, 's air a h-uchd na dhuala trom—a sùil mar dhearcag an tuim—a h-aodann air a losgadh leis a' ghréin agus làn bhreaca-seunain. Seòrsa de chota-bàn oirre nach robh toirt moran fasgaidh dhi o'n fhuachd no o'n ghailinn—gun bhròg gun osan, ach dà chois foidhpe, agus aobrain cho cuimir sgiobalta 'sa lùb feòirnein.

Phòs am ministeir iad ann an làthair fhianuisean—am pàrantan, am bràithrean 'sam peathraichean 'san làthair. 'N uair a bha am pòsadh seachad, thàinig an seana cheard mòr, righ na cuideachd, air aghaidh, agus thug e, ann an ainm nan ceàrd 's nam bana-cheard, mìle taing do 'n mhinisteir. "Ach," ars' esan, "tha trì nithe fhathasd r'a dheanamh, agus cha 'n fhaodar leibh an diùltadh. An toiseach thugaibh dhuinn, fo ar làimh, teisteanas gu 'n do phòs sibh a' chàraid òg, air eagal gu 'n abair iad 'na déigh so nach robh iad idir air an ceangal r'a chéile le pears'-eaglais." Cha robh e comasach do 'n mhinisteir so a thoirt dhaibh air an dòigh chumanta, agus 'ainm a chur 'ris; ach thug e mach paipeir agus peann, agus thug e dhaibh an teisteanas a leanas:—

"Tha mise 'n so 'n am shuidhe air cloich
A' posadh Esan ri Ise, 's ri Esan,

Cha 'n 'eil leud mo bhoise de dh' aodach air Ise,
'S cha 'n 'eil falach a mhàis air Esan ;
Ach fòghnaidh Esan do Ise, agus Ise do Esan."

Chuir e 'ainm ris an teisteanas so, agus bha 'n ceard-mór toilichte.

"Ciod tuille tha dhìth ort?" ars' am ministeir, "nach leig thu leam triall a nis?" "Cha leig," ars' an seana cheard "cha bhiodh sin sealbhach, gun òl air a' charaid òig." Cha ghabhadh an ceard diùltadh, agus b' eiginn do 'n mhinisteir sgailc drama 'ghabhail, agus greim de 'n bhonnaich-bainnse : agus theagamh nach robh so 'na chruadal mòr air monadh Gaidhealach.

"A nis," ars' an ceard, "mo mhìle, mìle taing! Seid suas do bholg 'Eachainn Ruaidh," 's e smeideadh air giullan beag a bha dlùth dha, agus pìob fo 'achlais. Sheas a' chuideachd gu taobh. "Ciod so a nis?" ars' am ministeir. "Cha 'n 'eil ach aon ni eile, dhuine ghaolaich—gu 'n imir sibh na 'Tulaichean' a dhannsa le ban-righ nan ceàrd." "'Ne mise?" ars' am ministeir. "Dariribh, sibh féin dìreach a dh' imreas sin a dheanamh," ars an ceàrd. "Fosglaidh mi féin an dannsa le bean-na-bainnse—bean mo dheagh mhic ; agus so agaibh màthair fir-na-bainnse, mo bhan righ féin, agus chunnaic mi latha nach amhairceadh pears-eaglais fein 'sios oirre." Rinn am ministeir na b' urrainn da chum dol ás o'n dannsadh, ach cha robh math dha bhi bruidhinn. Thòisich an ceòl; dheirich an ceàrd mòr agus bean-na-bainnse, agus thainig an t-seana bhana-cheard, agus thog i am ministeir, le chasaig dhuibh. Cha do chum iad fad' e a' dannsadh, ach coma co dhiu, chuir an t-seana bhana-cheard mu 'n cuairt 's mu 'n cuairt e, gus an robh tuainealaich 'na cheann, agus 'anail 'na uchd.

Fhuair e as mu dheireadh agus fhad' s bu bheò e, cha robh uair a thainig na ceàird an rathad, nach do thaghail iad, agus nach d' fhàg iad leth-dusan de na spàinean a b' fheàrr a b' urrainn iad a dheanamh, aig a' mhinisteir chòir. Is iomadh latha a dh' innis e fein an sgeul, a' call a lughais le gàireachdaich.

*Cuairtear nan Gleann.*



## BEANNACHD DHEIREANNACH AN EILTHIRICH.

LE EOBHAN MAC COLLA.

Bha long nan crann caol
  Mach o Mhaol dhubh Chinn-tìre—
Air bòrd bha iad lìonmhor
  Dh' fhàg tìr nam beann àrd ;
Bha 'ghrian ait gu leòir,
  Anns a' mhòr-chuan a' sìoladh :-
Ciod uime tha mì-ghean
  Air laoch a' chùil bhàin ?
Cha 'n e an cuan dùmhail
  Dh' fhàg Dùghall fo champar—

'S e fàgail a dhùthcha,
 Fhliuch sùilean an t-seann-duin',
'S e 'coimhead, fad uaithe,
 Nan cruach b' fheàrr leis teann air—
Tìr bhòidheach nam beann,
 Ris nach till e gu bràth.

A dhùthaich mo rùin,
 Arsa 'n dùlanach duaichnidh,
Có air nach biodh smuairean
 A' gluasad o d' thaobh ?
Droch dheireadh do 'n ghràisg
 Tha 'g ad fhàsachadh 'n uair so !
'S e 'n droch-bheairt thug uam-sa
 Gleann uaine mo ghaoil.
Mo chreach ! o nach buan
 Ar sean-uachdarain treunail,
'S am fonn bha 'n an sealbh
 Nis aig balgairean breunail ;
Tha Gàidheil 'g am fògradh
 Mar cheò bhàrr do shléibhtean,
'S ma lean riut cinn-fheadhn',
 'S ann air caoirich is féidh !

O Albainn ! 'n àm dùsgadh
 Thoirt sgiùrsadh do d' nàimhdean,
Có eil' ach an Gàidheal—
 Na Gàidheil 's gach cruas !
An cuimhn' leat gach cruaidh-chath
 'S an d' fhuair iad buaidh-làrach.
'S a nis bhi 'g am fògradh
 O d' chòrsa, 'n e'n duais ?

'G am fògradh air sgàth
Barrachd màil ann am pòca
Nan triath air bheag nàir'
Dh' fhàg 'n a fhàsaich tìr m' òige !
B' e 'cur eadar màthair
'S a ceud leanabh bòidheach,
B' e'n rùsg thoirt o 'n chraoibh
Bhi an éiginn dol uait !
'Thìr steallaireach, alltach,
Ard-choillteach, thiugh-spréigheach—
'Thìr àirdheach, fhraoch-shliosach,
Ghorm-lochach, àrd ;
'Thìr bhreacanach, cheòlraideach,
Oranach, aoidheach,
Bu tu tìr nan sgeul—
Dachaidh ghreadhnach nam Bàrd !
Ach có an tìr chéin
A ni 'n sgeulachd a dhùsgadh ?
Có thogas dhuinn òran
Tim bròin no tim sùgraidh ?
Có sguabas na teudan
Le caol-mheura siùbhlach,
No chuireas air seinn
Pìob mhòr bhinn nan dos àrd ?
O m' òige ! 's tu mheall mi ;—
'S beag, aon uair, a shaol mi
Ri dachaidh mo ghaol
Bhi 's an dòigh so 'cur cùl—
Gleann gorm nam ban bòidheach
Fhuair còir air bhi beul-bhinn

Mar uiseag nan speuran
Tràth céitein nam flùr.
O m' anam ! 'd e'm feum dhuit
'Bhi meòdhrachadh suaimhneis—
Feall-shonas a dh' fhàg thu
Gu bràth is bu luath sin !
Cha phill e an t-òg-mhios
Air ròsan bhi 'bruadar ;
O, imrich na truaigh,
B' fheàrr an uaigh leam na thu !

A rionnag ud shuas,
'S tuille 's luath rinn thu dùsgadh !
Tha 'n oidhche a' dùnadh uam
Dùthaich mo ghaoil ;
Tha 'gheallach gu càirdeil
A' snàmh thar a stùchdan
Ach monadh no stùchd
Nis do m' shùilean cha léir !
A lòchrana aoibhinn !
'S ann ribhse tha m' fharmad,—
Ged ruaigeas an là sibh
A làth'r tìr nan garbh-chrioch,
Gu 'm pill sibh gu gàireach
'Chur fàilt' oirr' gach anamoch :
Mo thruaigh ! cha bu shearbh
Ach bhi 'falbh uaip' a chaoidh !

A Bhan-righ nan cuan,
Beannachd buan leat ! ach cuimhnich

An ath uair a dh' aomas
  Luchd-streupa 'n ad dhàil,
Bidh d' ionndrainn, gun stàth,
  Air na h-àrmuinn a sgaomadh
Do nàimhdean mar sgaomas
  Gaoth éitidh an càth !
Uair eile, 's gu bràth,
  Beannachd bhlàth leat, mo dhùthaich !
Ged robh gu Là'-luain
  Falach-cuain ort bho m' shùil-sa,
Gu deireadh mo chuairt,
  Geàrr no buan, bidh mi 'g ùrnuigh,
O ! Ard-rìgh nan dùl,
  Beannaich dùthaich mo ghràidh !



## RUAIRIDH A' CHNUIC.

---

LE IAIN MAC CORMAIG.

Theireadh daoine gu 'm b' amadan Ruaraidh 'Chnuic, ach mu 'n d' thuirt Niall Ruadh e "mas amadan Ruaraidh 's iomadh amadan a tha 's an dùthaich." O chionn ùine mhóir bha Ruaraidh 'fuireach ann am bothaig bhig taobh an rathaid mhóir, faisg air Iain a' Chnuic 's an eilean Mhuileach. Bha e 'na fhasan aig Ruaraidh 'bhi 'bruithinn ris fhéin; agus ma'n tigeadh tu mar cheud slat do 'n dorus, chluinneadh tu cath

còmhraidh a cheart cho dian 's ged a bhitheadh a' bhothag làn bho oisinn gu oisinn, mar bu ghlé thric a bhitheadh i, gu seachd sònruichte 's a' gheamhradh. Agus eadhon 'n uair 'bhiodh e 'falbh an rathaid mhòir cha robh cath air am biodh iomradh bho Latha Ionar-Lòchaidh gu blàr Chulodair air nach rachadh e thairis a cheart cho mionaideach 's ged a bhiodh tu 'ga leughadh ann an Eachdraidh na h-Alba ; oir ged nach robh mòran sgoil aig Ruaraidh no aige, mu 'n d' thuirt Seònaid nan seicheachan mu Eòghan a mac, "na thug roimh 'n t-saoghal e," ged nach deach e riamh na b' fhaide o 'n taigh na dol a dh' iarraidh cliabh mòine, mar a thachair do Ruaraidh fhéin. Bha e 'na chleachdadh aig Ruaraidh dol gach latha posta do 'n t-Sàilein, agus cha robh aon litir a bhuineadh do 'n Chnoc nach toireadh e dhachaidh a cheart cho sàbhailt ri aon phost' an Lunainn, ged nach robh de dhuais aige ach beagan de bhuntàta pòir 's an Earrach. Bu tric a rachadh na balaich a dh' fharchluais air Ruaraidh, 'n uair a bhitheadh e tilleadh leis na litrichean, oir cha bhiodh té dhiubh air nach toireadh e a bheachd fhéin 'se 'g an toirt á dara pòca a' chòta mhòir do 'n phòc' eile. Theireadh esan, 's e tighinn air a shocair fhéin, 'so paipeir le Dùghall Mòr, 's iomadh braoisg a chuireas e air féin mu 'n leugh e air fad e. So litir le Dòmhnull Figheadair, bho Ailein a mhac. So té le Dùghall Cìobair bho 'n mharsanta mhòr ann an Dun-Eideann. 'S iomadh té dhiubh fhuair e nis, agus 's iomadh ràn a bheir e ri *Topsy* mu 'm pàigh e na h-ochd puinnd Shasunnach a chuir Anna a nighean a dh' fhiachan air, air son na tea a dh' òl i fhéin agus cailleach na fiosachd. A bhaoirisg bhochd! Cha d' fhuair i fhathast an saor Gallda an déigh na h uile rud. Sguiridh i 'nis a chosg a'

chleòca shioda a dhol a thogail na mòine." Mar so bheireadh Ruaraidh beachd air gach litir no paipeir a bhiodh aige, oir bha e mion eòlach air gach fear agus bean 'sa choimhearsnachd. Cha robh e idir cho maol 'sa shaoileadh càch. Bha e daonnan mar a bha 'n t-each bàn an dorus an t shabhail, "A' feitheamh 's ag éisdeachd," agus mar sin bha fhios aig' air barrachd 's a shaoileadh tu. Latha de na làithean a bha Ruaraidh 'tilleadh ás an t-Sàilein le 'chualach litrichean, co 'bha ceum beag roimhe ach Eòghan mòr agus Seumas bàn mac Phara nan stòp, mar theireadh iad ris. Bha na gillean ann an teas còmnsachadh air son reusan gle fhaoin: An dara fear ag ràdh gu 'n robh sùil ghloine 's an tuathanach Ghallda, 's am fear eile 'g ràdh nach robh. Tha e glé choltach gu 'n robh na seòid ag òl air an rathad, agus a chionn 's gu'n deachaidh barrachd de 'n deoch-làidir 'nan ceann 's a chaidh 'nam broinn thàinig an còmnsachadh gu buillean agus shabaidich iad gus an d' fhàg iad a chéile coltach ri dà chirc a bhiodh air an spìonadh. Fhuair Seumas bàn a' chuid bu mhiosa dheth, agus air son dìoladh chuir e am *policeman* ruadh an caramh Eoghain mhòir. Cha robh fianuis ann ach Ruaraidh, agus ged a bha e ro dhuilich leis dol a dhìteadh a choimhearsnaich b' fheudar falbh gu mòd an t-Siorram a bha r'a cumail ann an Tobar-Mhoire, le bhoineid mhòir ghuirm, 's le chòta fada cùrainn a bha ruigheachd a shàiltean, agus còmhla ris gach ioghnadh eile a bha toirt air na balaich a bhi 'ga leantuinn a h-uile ceum a bheireadh e, bha e cas-rùisgte. Cha do chleachd Ruaraidh riamh brògan; agus 's ann a bheireadh e teine ás na clachan le òrdagan mòra. Cha 'n 'eil teagamh co-dhiu nach robh e gu math cruadalach. Mu'n d'thuirt Eoghan saor e, bha na gàgan a bha 'n cùl a chas coltach ri

deadhadh a chitheadh tu ann am bonnach coirce. Ach coma leat na co dhiu shuidh a' chuirt agus ghlaodhadh suas air Ruaraidh gu bhi air a cheasnachadh. "Nach 'eil thu fuireach anns a' Chnoc?" arsa 'n Siorram. "Cha 'n 'eil! Cha 'n 'eil! arsa Ruaraidh "mise fuireach ann an cnoc 'sam bith. Cha chualas riamh bhi fuireach ann an cnuic ach sithichean." Ghàir na bha staigh 'n uair chual iad freagairt Ruaraidh oir thuig iad nach robh idir toil aige a chàirdean a dhìteadh. "An cluinn thu Ruaraidh," arsa an Siorram a rithist, "nach 'eil e 'na chleachdadh agadsa 'bhi ruith le litrichean eadar an Cnoc 's an Sàilein?" "A' ruith," arsa Ruaraidh, 's e gabhail air nach robh e tuigsinn brìgh cainnt an t-Siorraim "cha 'n 'eil; cha 'n 'eil, 's fhada bho 'n a dh' fhalbh ruith Ruaraidh. Cha d' rinn mise ceum ruith bho shia bliadhna 'n fhoghair so chaidh agus tha duileam nach deanainn an sin fhein i mur a cuireadh tarbh a Chòirneil bhàin caismeachd orm." "An cluinn thu Ruaraidh," arsa 'n Siorram 's gun e idir toilichte nach b' urrainn dha dad a tharuinn á Ruaraidh cho amaideach coltas 's gu'n robh e, "nach 'eil e 'na chleachdadh agad a bhi 'giùlan litrichean eadar an Cnoc 's an Sàilein?" "Glé ainneamh," arsa Ruaraidh, glé ainneamh, le 'r cead." "Shaol mi" arsa 'n Siorram gu'n robh e 'na chleachdadh agadsa daonnan a bhi coinneachadh a' phosta 's an t-Sàilein 's a' toirt leat dhachaidh a h-uile litir a bhuineadh do 'n Chnoc." "Tha direach daonnan" arsa Ruaraidh 's e fàs teth. "Agus," arsa 'n Siorram "nach d' thuirt thu rium an ceart uair nach b' àbhaist dhuit idir a bhi 'giùlan litrichean eadar an Sàilein 's an Cnoc?" "Ma ta le 'r cead" arsa Ruaraidh, cha 'n 'eil beachd 's am bith agam gu 'n d' thuirt." Ghàir na bha stigh 'n uair a chual iad so agus ma ghàir

dh' éisd Ruaraidh. Chunnaic an Siorram nach robh feum 'sam bith a bhi bruithinn agus dh' iarr e air Ruaraidh suidhe. Thionndaidh Ruaraidh gu falbh ach mu 'n do bhuithinn e 'n t-àite suidhe chaidh glaodhaich air ais air. Thill Ruaraidh agus sheas e far an robh e roimhe, 'cheart cho dìreach ri caragh. "Am bheil cuimhn' agad idir, a Ruaraidh," arsa 'n Siorram, "gu 'n d' fharraid mi dhiot an toiseach am biodh tu 'giùlan litrichean eadar an Sàilain 's an Cnoc?" "Ma ta, le 'r cead," arsa Ruaraidh, "cha 'n 'eil cuimhne 'sam bith agam, ach dh' fharraid sibh dhiom am bithinn ga 'n giùlan eadar an Cnoc 's an Sàilein, an rud nach bi ach glé ainneamh, mar a thuirt mi mar tha." Ma bha gàireachdaich roimhe ann bha gàireachdaich a nis ann Bha barrachd char ann an Ruaraidh 's a' shaoileadh duin' air bith, agus 's ioma car agus lùb a chuir e air cainnt an t-Siorram air son gun dad fhaotainn a mach. Chaidh iarraidh air Ruaraidh suidhe a rìs, oir chunnacas nach robh feum 'sam bith a bhi bruithinn ris; ach dh' fharraid an Siorram dheth an robh fios aige gu de 'thug an sud e. "Tha gle mhath," arsa Ruaraidh, "dìreach a chionn 's nach robh ach an aon t-sùil anns an tuathanach Ghallda," agus chuir sin crìoch air ceasnachadh Ruaraidh.



## SUIRIDH LACHAINN BHAIN.

LE FIONN.

Tha 'n duine pongail sin Lachann Bàn cho màlda athach 'na dhòigh, 's gun rachadh e anns na frògan seach éisdeachd ri trod no cath-labhar. Bha e riamh mar so, agus 'n uair a phòs e bha e na ioghnadh mór anns na sgìreachdan mu 'n cuairt ciamar a fhuair e de mhisneach na dh' iarr gealladh pòsaidh 'o Mhàiri Nic Ealair, am boirionnach gleusda dean-adach a th' aige nis mar mhnaoi. Tha e bh' uam ìnnseadh dhuibh ciamar a thachair a' chùis. Bha Lachann Bàn anns a' Bhail'-iochdrach o'n is cuimhne leamsa. Bliadhna 'bha sud chaill e beothach eich a bh' aige ann am bac-mòna agus bha e air a chuir-thuige gu math mór le 'challdach. Cha b'e uile gu léir luach an eich a bha e 'caoidh, ach cha robh fhios ro mhath aige c' àite 'm faigheadh e each eile a fhreagaradh dha cho math. Latha bha sin, thuit da bruidhinn ris a' ghobhainn mu 'n chùis agus 's e 'n fhreagairt a fhuair e,—"Ma ta, na'm bu mhis' thusa chaidh mi nunn do 'n Chnoc a nochd fhein agus bruidhinnean ri Eóghan MacEalair mu 'n làir bhig dhuinn a th' aige-san. Bha e 'g ìnnseadh dhomh an latha roimhe gu 'n robh i pailte aotrom airson obair-san, agus gu 'n robh e 'm beachd a reic. 'S e beothachan beag, beothail a th' innte agus 's e mo bheachd gu 'm bitheadh i fuasach freagarach air do shon-sa a Lachainn. Tha agam fhéin ri dol rathad a' Chnuic tràth-fheasgair, agus ma thogaras tu

ìnnsidh mi do Fhear-a'-Chnuic gu 'n taghail thu air mu bheul na h-oidhche, agus rùn do thurais." "Fhir mo chridhe," arsa Lachann ris a' ghobhainn," "bithidh mi fuasach fada ann ad chomain mi ni thu sin. A bheil fhios agad gu 'n robh mi fhéin a' smaoineachadh air a' cheart bheothachan eich sin, ach tha mi air mo chlaoidh cho mor leis na coimhearsnaich mu Mhàiri Nic Ealair anns a' Cnoc—ged nach dubhairt mi facal riamh rithe mur do mhol mi 'n latha 'san dol seachad —gu 'm b' fheàrr leam rud cuimseach a dheanamh na dol rathad a' Chnuic mur biodh leisgeul math agam a dhol ann."

Tha 'n gobhainn mar tha fhios agaibh làn phratan 'us feala-dhà agus d' e rinn e ach dol an Chnoc, agus ìnnsear do Fhear-a'-Chnuic gu 'n do chuir Lachann Bàn a nios e a dh' aon obair a dh' ìnnseadh dha gu robh e ri tighinn 'san fheasgar a shireadh Màiri a nighean, agus gu 'n robh e'n dòchas gu 'm beachdaicheadh e air a' chùis gus a sin, agus gu'm biodh a fhreagairt deas 'n uair a thigeadh e. Chaidh fàilte 'us furan a chur air a' ghobhainn. Thug iad a stigh e 's cha robh nì bha 'stigh tuillidh is math air a shon.

"'S e gille glan, pongail, cùramach a th' ann an Lachann Bàn," arsa Fear-a'-Chnuic ri Seumas Gobhainn, "agus 's e 'bheatha tighinn a so a dh' iarraidh mo nighean. Ged a bhiodh ciad nighean agam an àite a h-aon, cha 'n iarrainn té 'sam bith dhiu pòsda ri fear a b' fheàrr na Lachann Bàn—sàr-mhac an deagh athar."

'Nuair a bha an latha air ciaradh, 'sam fheasgar air fàs gu math dorcha, thilg Lachann Bàn a bhreacan thar a ghualainn agus shèap a suas an rathad cùil a dh' ionnsuidh a' Chnuic.

Chunnaic bean Eòghain 'ic Ealair e 'tighinn agus chaidh i thun an doruis 'na choinneamh 's chuir i fàilte chridheil

air, agus sheòl i sios an t-seòmar e, far an robh Fear-a'-Chnuic 'ga gharradh fein ri griosach de theine mòna, agus e gu foighidinneach a' feitheamh a thighinn.

An déigh dhoibh a bhi tacan a seanachas mu 'n aimsir, mu phrìsean spréidh, mu 'n ghalar a bha 's a' bhuntàta agus cùisean cudthromach eile, dh' fheuch Lachann Bàn ri tighinn a dh' ionnsaidh rùn a thurais ag ràdh,—" Tha mi cinnteach gu 'n d' innis an gobhainn duibh gu 'n robh mi tighinn a nios a nochd, agus ciod a bha 'g am thabhairt ? "

" Rinn e sin," arsa Fear a'-Chnuic, " agus faodaidh mi ìnnseadh dhuit gu 'n robh mi fhéin agus bean-an-tighe a bruidhinn mu 'n chùis tacan beag mu 'n tàinig thu, agus tha sinn le chéile togarrach, toilichte."

" 'S ro-mhath leam sin," arsa Lachann Bàn, " oir a dh' innseadh na firinn dhuibh bha mo shùil innte 'o chionn ghreis a nis. Tha i ro bhòidheach, agus ciùin cneasda 'na dòigh, agus tha 'n gobhainn ag ràdh gu 'n dean i gach gnè obair a théid a chur m'a coinneamh "

" Ged is leam fhéin i a Lachainn," arsa Fear-a'-Chnuic, " 's cha bu mhi a bu chòir a ràdh, tha i cho math 's a tha i bòidheach ;—cha 'n 'eil ann am bòidhchead ach blàth faoin a sheargas, agus tha mi toilichte fhaicinn nach ann air sgàth a h-àilleachd a mhàin a tha thu 'n tòir oirre, ach gu bheil thu ag amharc ri buadhan a's àirde na sin. Dh' ainmich thu gu 'n robh i math air obair, agus their mi so, gu 'n robh i 'na cuideachadh 's 'na còmhnadh mór dhuinn ann an ioma dòigh. Tha i 'n sin agus cha dh' fheum i riamh an dàrna greasadh mu nì a chaidh riamh a chur m'a coinneamh,—'sinn a dh' ionndrainneas i."

" 'S e mo bheachd gu bheil i slàn, gun mheang," arsa Lachann, "agus cha 'n 'eil i sean, oir tha cuimhne mhath agam fhéin 'n uair a fhuair sibh i, agus "—

" Theagamh gu bheil i òg gu leòir," arsa Fear-a'-Chnuic, " ach cha 'n 'eil an sin ach coire a bhios 'ga fàgail gach bliadhna, agus cha 'n e a h-uile latha a thig Lachann Bàn, an so air a leithid de thurus."

Bha iad le chéile sàmhach car tacan an déigh so. Bha Lachainn 's e 'cluich leis a' bhad dhearg a bha 'na bhoinead. Mu dheireadh thall, thuirt esan, 's e togail a chinn, " 's 'de nis a bhios sibh ag iarraidh oirre, 'Eóghain ? "

" Ag iarraidh oirre 'Lachainn ; na bi bruidhinn air ni de 'n t-seòrsa sin, a ghaol a' Mhathais ; ged a tha meas a's àirde agam ort a chionn 's nach biodh tu a talach ged a dh' fheumadh tu a ceannach mar a rinn Iacob air a mhnaoi-san ; oir tha e 'leigeil ris gu bheil thu an geall oirre air a sgàth fein, agus air a sgàth fein a mhàin. Ach cha 'n ann mar sin a bhitheas idir a Lachainn. An àite a bhi ag iarradh rud *oirre* 'sann a rinn sinn a suas ar 'n inntinn gur ann a bheireadh mid' rud *leatha*, 's cha rud suarach,—ged nach abair sinn a nochd 'de na a bhitheas ann."

Chuir so Lachunn air a bhonnaibh agus bha e mar fhear a chitheadh tannasg. Ged a bha e 'an comain Fear a'-Chnuic airson a leithid do thairgse suilbhir, cha leigeadh an uaill 's an t-àrdan leis a ghabhail, 's mu dheireadh fhreagair e ;—

" 'Eoghain 'ic Ealair, cha bhi ri spleadhairich cainnte uair air bith, ach tha mi daonnan a' ciallachadh na tha mi ag ràdh, agus cho fior 'sa tha mi 'n so cha 'n urrainn dhomh do thairgse measarra a ghabhail. Cha 'n 'eil a bheag de 'n t-saoghal agam mar tha fhios agad, ach bheir mi dhuit oirre

fichead punnd Sasunnach ann ad bhois, 's cha 'n iarr 's cha ghabh mi leatha ach slat no dhà de sheann taod a bheir dhachaidh leam i."

"Dean suidhe a Lachainn; dean suidhe ma dhuine math 's na toisichimid air cònnsachadh mu 'n *tochar*; ach a dhuine chridhe 'de chuir *taod* 'ad bheachd?"

Dh' fhaodadh Lachann fheòraich ciod e thug air a bhi bruidhinn mu *thochar* ach bha cheann a dol 'na bhreislich 's cha robh fhios aige ciod a theireadh e. Mu dheireadh an déigh dha meòrachadh tacan thuirt e,—"Dh' fhaodadh mid an lanndair a ghabhail agus dol a mach 'ga faicinn, agus theagamh an déigh sin gu 'n tig sinn gu còrdadh mu 'timchioll."

"Cha 'n 'eil feum 's am bith air dol a mach a Lachainn—tha i shuas an staighir ma's math mo bheachd."

Bha Lachann a smaointeachadh gu 'm bu neònach an t-àite sin airson na làir dhuinn, ach mu 'n robh ùine aige air facal a ràdh, chaidh am bodach thun an doruis agus ghlaodh e,—"A Mhàiri! 'Mhàiri! thig a so mo chaileag."

Thàinig Mhàiri a stigh cho sèimh aithiseach 's ged 'bhiodh corp anns an t-seòmar, 's rudha air a' gruaidh le nàire. "So agad Lachann Bàn," arsa Fear-a' Chnuic 's e 'bruidhinn ri Màiri, "tha mi cinnteach gu 'n robh do mhàthair ag ìnnseadh dhuit 'dé chuir a so e." (Bha Lachann an impis leaghadh leis an nàire, 's a' chridhe 'ga fhàgail.) Ged nach do rinn sibh riamh a bheag do shuiridh, tha sibh eòlach air a chéile o'n a bha sibh 'n ar cloinn, cha 'n 'eil eagal orm nach tig sibh air a chéile gu gasda. Tha Lachann ag ràdh gu bheil a chridhe an geall ort a Mhàiri, a bheil thusa ma ta toileach?" Fhreagair i gu malda, "*Tha*," agus chuir so Lachann ann an

deargan fiabhruis. Bha e faireachduinn mar gu 'm biodh sgeap sheillean 'na cheann. Thuit a bhoineid as á laimh agus sheas e cho stolda ri bean Lot, 'n uair a chaidh a deanamh na carramh salainn. Cha bhi fhios aig neach fo 'n ghréin ciod a bha 'na bheachd 'san am, ach so mar a fhreagair e, agus b' fheàrr leam gun cuala sibh e 'ga ràdh :—

" A chàirdean, so am mearachd a's feàrr 's a's taitnichea a rinn mi riamh. Thàinig mi an so a dh'iarradh na *làir dhuinn* agus 's ann fhuair mi an *nighean bhàn*, ach ma tha sibhse toilichte tha mise làn riaraichte." Mur do shiubhail iad bho sin tha iad beò fhathast.



## EALASAID NIC UISDEIN.

Le Calum Mac Pharlain.

Bha Ealasaid Nic Uisdein gu tùrsach mu bhàs a céile, Pàruig, leis an do chuir i seachad deich bliadhna fichead d'a beatha. Bha i 'n a boireannach gearanach nach robh furasda 'thoileachadh. Bha i buailteach de thurainnean beaga an dràsd 's a rithist, agus aig na h-amanna so bhitheadh i 'cur iomchoir air Pàruig. B'e so a gearan gu tric,—" Tha mise bochd, bochd ! Cha 'n fhada 'bhios mi ann, a Phàruig, agus cha bhi mi air fuarachadh fo 'n fhòid gus am bi té aotrom ghòrach air a cur a'm àite." " Na bitheadh eagal ort, 'Ealasaid a

ghaoil," fhreagaradh esan, "agus na bi 'cur iomagain ort fhéin a thaobh sin. Gabh thusa m' fhacal air, cha 'n fhaic 's cha chluinn thu sin. Ma 's e toil an Fhreasdail thu dh' fhalbh aig an àm so,—'s cha shaoil mi gu bheil sin an dàn duit an dràsd, oir cha 'n 'eil mi 'smuainteachadh gu bheil thu cho fìor dhona 's a tha thu 'leigeil ort—is mòr a' chomhfhurtachd dhuit nach 'eil thu 'fàgail pàisdean mu 'n ghriosaich 'n ad dhéigh ; agus air mo shon-sa, buidheachas do Ni-Math 'n uair chuireas mi orm mo bhoineid tha mi fhein 's mo theaghlach fo dhìon."

B'e toil an Fhreasdail gu 'm b'e Pàruig a chaochail an toiseach. 'N uair a bha Ealasaid ag caoidh a challdach cruaidh a thàinig oirre, có a thàinig a stigh a thoirt comhfhurtachd dhi ach bana-charaid d' am b' ainm Seònaid Nic Fhearchair a bha 'n a banntraich mar a bha i fhéin. Bha Seònaid 'n a nàdur, car coltach ri Ealasaid fhéin, agus cho eòlach air a dòighean 's a tha 'n ladar air a' phoit, mar their iad.

"Ma ta, 'Ealasaid, cha 'n 'eil ioghnadh orm thu 'bhi 'n impis dol as do riaghailt le duilichinn. Có bha coltach rissan nach maireann aon chuid 'n a phearsa no 'n a ghiùlan,—daonnan cho cridheil agus cho aoidheil—gun a ghàire bhàrr a bhilean no am feala-dhà as a bheul." "O cuisd, cuisd, a Sheònaid, na abair tuilleadh m'a dhéidhinn. Tha mo chridhe gu sgàineadh ann am chom. Tha cuimhn' agam a cheud uair a thachair sinn air a chéile. 'S ann aig an Fhéill-Chonnain a bha e. Bha esan ag ceannach snàith 's bha mise 'g a reic. Bha mi 'n am chaileag ro-phongail, sgiobalta aig an àm ud—sna 'n ann a chionn mi féin 'g a ràdh—agus bha fiodhall ag cluich agus dòrlach nigheanan 's ghillean a' dannsadh air an

lón dìreach cùl mo bhùth-sa. Ars' esan rium 'Mo chaileag laghach, an gabh thu cuairt air an dannsadh?' Thuirt mi gu 'n robh mi coma-co-dhiu na 'm bitheadh fear m' am choinnimh coltach ris féin. Tha cuimhn' agam fhathast air a' phort a bh' aig an fhidhleir. So agad e :—

'S coma leis na h-ìghneagan
  Clobairean taobh-Loch-odha ;
Bith'dh iad leis na h-ìngnean
  A sgrìobadh nan caorach odhar.

O, mise 'n diugh, mise 'n diugh! gu 'n d' thàinig e gu so mu dheireadh! Bho 'n àm sin bha Pàruig 's mi féin ri suiridhe. Tha e 'n am chuimhne mar gu 'n do thachair e 'n dé, an oidhche a dh' iarr e mo làmh. Thuirt mi ris, mar gu 'm bithinn 'g a chur dheth, gu 'm bu mhath leam fios a bhi agam mu dheidhinn o neach a b' eòlaiche air na mise. 'Nis, nis,' ars' esan, 's e deanamh gàire—is cuimhne leat a shnodha gàire—'tiugainn far a bheil mo mhàthair: cha 'n 'eil aon ann d' an aithne mi na 's fhaide na ise.' Air falbh ghabh sinn an ath làtha, sinn fhéin 'n ar dithis—mis' air a' phillean aig a chùl. Bha a mhàthair bhochd cho toilichte gu 'n do thagh e caileag—mar a thuirt i—cho eireachdail a's gu 'n d' thug i an deagh theisteanas air, cho math 's a fhuair duine riamh ; agus tha cuimhn' agam gu 'n do cho-dhùin i le ràdh,—'Mac a bha cho math g'a mhàthair nach b' urrainn da bhi dona g'a mhnaoi.' B'i sin an oidhche shona 'bha againne! Rinn a mhàthair cuirm agus thug i cuireadh do dhà no trì de na coimhearsnaich, agus dh' fheumadh am fear nach maireann òran a sheinn dhuinn, 's bu mhath a b' aithne dha sin a dheanamh 'n uair a thogradh e fhéin. Tha cuimhn' agam fhathast air a' cheart òran a thug e dhuinn. B'e so e :—

A nighean donn an t-sùgraidh,
'S mo chaileag laghach shùnndach ;
A nighean donn an t-sùgraidh,
Gu 'n siùbhlainn-sa thar m' aineol leat.

Ochòin, ochòin ! a Sheònaid, cha 'n 'eil fhios có 'g am caileag mi an ath-uair ! "



## EOGHAN CIUIN.

LE CALUM MAC PHARLAIN.

Thachair do Eóghan Mac Cuaraig a bhi 'n ceangal pòsaidh re boireannach buaireasach borb d' am b' ainm Gaorsal Chléireach. Dhearbh e le 'ghiùlan fo a smachd a bhi cho ciùin foighidneach 'n a nàdur ri aon duine riamh a chuir seachad a làithean air an t-saoghal so bho àm Ioib.

Aon de na làithean thàinig e dhachaidh thun a thràth-maidne, an dùil, mar a b' àbhaist, gu 'm faigheadh e a chuach-bhrochain 's a mheadar bainne a' feitheamh air. Ach cha do thachair do chùisean a bhi mar sin : cha robh am brochan ach gann air ghoil. Thug Eóghan dheth a bhoineid-leathann ghorm agus shuidh e gu sàmhach a sìos a chur an

cleachdadh aon uair eile an t-subhailc air son an robh e ainmeil—an fhoighidinn. An déigh suidhe tacan math, am feadh a bha am brochan 'g a chur mu 'n cuairt 's 'g a bhruich, thug e ionnsaidh air éiridh agus thubhairt e,—"Saoilidh mi gu bheil e bruich 'n a leòir a nis agus gu 'm faodar a thoirt dheth." "Dean suidhe 'sin," ars' ise "dé fàth do chabhaig? Cha 'n 'eil coirce 'g a fhroiseadh aig an àm so bhliadhna."

Thug Eóghan fainear air gnùis na mnatha gu 'n robh 'mhiann oirre 'fhearg a thogail gu bhi anns an aon shuidheachadh ris na bha 's a' phoit—air ghoil—agus ghéill e gu sìochail.

An ceann tacain eile thubhairt e gu 'n robh eagal air nach bitheadh am brochan ullamh air a shon an diugh an àm, agus gluais e gu falbh. "Suidh far a bheil thu," ars' ise "cha bhi mi 'g a thaomadh air son thus' a thoileachadh, no aon eile, ged a ghoileadh e gus am bitheadh e cho righinn 's gu 'n deanadh e sioman duit; dean suidhe 'sin, a cheothalain acraich 'tha thu ann! Bheir mis' ort, le 'd ghearan, a bhumalair gun mhath gun rath"; agus mu 'n d' thug e'n aire, rinn maide-na-poite fuaim air a pheirceall, a' fàgail neul a' bhrochain air a leth-cheann. "Ud, a' bhean, b' fhèarr leam maide-na-poite iomairt mi fhéin na 'bhi 'g ad fhaicinn air do shàrachadh leis. A Rìgh gléidh mi, a Ghaorsail, cha chreidinn fhéin mur faicinn e gu 'n togadh maide-na-poite uiread bhrochain! Cha bu chòir dhuinn nì a leigeil a dholaidh" ars' Eóghan 's e toirt sgrìob air a'bhrochan bhàrr a leth-cheann 's 'g a bhlasad, "cha chreid mi nach dean e 'n gnothach a thaobh a bhruiche, *ach nach 'eil grainne beag tuille 's a chòir de shalann ann?*"

## SEONAID OG AGUS A MAIGHSTIR.

Tha cuimhn' agam-sa air bean-tighe 'bhi aig Fear Bhaile-nan-Sop, bho chionn fhada 'n t-saoghail, ris an abairteadh Seònaid Og. Bha 'n tuathanach fhéin 'n a sheann duine, a' dlùthachadh gu math air trì-fichead bliadhna ; ach cha robh e riamh cho fortanach agus tachairt air boirionnach air an d' thugadh e sùil, no a bheireadh sùil air. Coltach ri ioma fear eile d' a sheòrsa, cha 'n fhaigheadh e an fheadhainn a ghabhadh e, 's cha ghabhadh e an fheadhainn a gheobhadh e. Bha mar so riaghladh an tighe uile a' tuiteam air Seònaid, nighean òg,—tha mi 'creidsinn gur h-i 'b' òige de na seirbhisich uile. Bha i cho fortanach agus gu 'n robh a dol aice air na seirbhisich eile 'chumail air a laimh, bha spéis ac' uile dhì, —agus, aig a' cheart àm, air tlachd agus meas a maighstir a chosnadh. Bha earbsa mhòr aig' aisde, agus gu minig chuireadh e a chomhairle rithe mu dheighinn a ghnothaichean. Bha Seònaid greis mhòr mar so ann an seirbhis an tuathanaich 'n uair a thòisich boirionnach a bh' anns a' choimhearsnachd air droch fhathunn a thogail oirre féin 's air a maighstir. 'S e 'thug air a' bhoirionnach so an seanachas a thogail, gu 'n do chuir i féin a sùil anns an tuathanach, agus bha a h-uile fiughair aice gu 'm pòsadh e i ; agus 'n uair a chunnaic i gu 'n deachaidh a' chùis n' a h-aghaidh cha b' urrainn dì dad a dheanamh ach droch ainm a sgaoileadh eadar e féin 's a

bhean-tighe. Thàinig na gnothaichean so mu dheireadh gu cluasan an tuathanaich fhéin—ach faodaidh sibh a bhi cinnteach gu 'n robh, cha 'n e 'mhàin suim mhòr aige d'a chliù féin, ach mar an ceudna do chliù Seònaid, smaointich e nach b' urrainn da na b' fheàrr a dheanamh n'a chur mu choinnimh Seònaid, e féin a phòsadh. Bha iad eòlach air a chéile agus bha fios aige gu 'n deanadh i an deagh bhean da. 'N uair a thàinig am beag sgeul gus am mòr sgeul, cha chluinnteadh facal fad na dùthcha ach mu phòsadh an tuathanaich agus Seònaid—Nach i bha fada 's a' cheann 'n uair a rinn i 'n gnothach air! Nach b'i mo ghalad i 'n uair a mheall i 'n seann-duine! Cha robh i clì 'n uair a chaidh aice air a ribeadh! Dh' iarr bana-choimhearsnach oirre, aon latha, ìnnseadh dhi ciamar a thàinig an gnothach mu 'n cuairt, agus so agaibh an cunntas a thug i seachad air, facal air fhacal.

"So, so!" ars' a bana-choimhearsnach, "trothad agus innis dhomh, 'nis, ciamar a thachair an rud a th' ann—dé fios nach faod tuiteamas a bhi orm fhéin latha air chor-eigin. Cha 'n 'eil fios againn idir 'dé 'tha romhainn, 's cha mhisde sinn an rathad ìnnseadh dhuinn, 'n uair nach aithne dhuinn fhéin ceart gach lùb 'us fiaradh a th'air."

"Gu dearbh," arsa Seònaid, "'s beag a tha ri 'ìnnseadh uile gu léir. Bha mo mhaighstir air falbh aig an fhaidhir, aon latha, a' reic nan uan, agus bha e car glé ana-moch mu 'n d' thàinig e dhachaidh. Cha b' àbhaist da fuireach air falbh ana-moch uair 's am bith, chionn tha e 'n a dhuine cho faicilleach 's a dh' iomain spréidh. 'Nis tha thu faicinn, 'n uair a thàinig e, bha e 'n a bu chridheala na chunna mi e bho chionn fhada; bu choltach gu 'n d' fhuair e margadh math

do na h-uain, agus 'n uair a bhios sin mar sin 's còir leithsgeul duine 'ghabhail. A dh' ìnnseadh na fìrinn duit dh' aithnich mi air a shùil gu 'n robh deur beag air. B' àbhaist dòmhsa riamh 'n uair a bhiodh e air falbh, fuireach air mo chois gus an d' thigeadh e dhachaidh; agus 'n uair a thàinig e 'n oidhche so, bha a shuipeir deas, glan agam roimhe. 'A Sheònaid,' ars' esan,—agus shaoileadh tu gu 'n do bhruidhinn e car na bu,—seadh na bu chàirdeala na b' àbhaist da. 'Dé b' àill leibh,' arsa mise. 'A Sheònaid,' ars' esan, 'ciamar a bha cùisean a' dol air aghart bho 'n a dh' fhalbh mi. Tha 'h uile rud air dòigh tha mi 'n dòchas.' 'Tha, a h-uile rud, le 'r cead,' arsa mise. 'Tha sin gasda, tha sin gasda,' ars' esan, air a shocair fhéin. Chnìotaich e mi air mo ghuala, agus thuirt e rium gur 'h-e caileag mhath a bh' annam. 'N uair a dh' innis mi da a h-uile rud a thachair ré an latha, mar a' b' àbhaist domh a dheanamh a h-uile h-oidhche 'n uair a thigeadh e dhachaidh, chnìotach e 'rithist mo ghuala 's thuirt e gu 'n robh e fortanach mo leithid a bhi aige timchioll an tighe. Cha chuala mi e 'g ràdhainn an urrad so rium fhéin riamh, ged is tric a theireadh e air mo chùl e. Shaoil mi, gu dearbh, nach robh e buileach 'n a thùr fhéin. 'N uair a chuir e crìoch air a shuipeir thòisich e air feala-dhà, 's e 'g ràdhainn gu 'n robh mi 'n dà chuid 'n am chaileig mhaith agus bhòidhich. Bha fios agam nach 'eil daoine 'm bitheantas mar iad féin 'n uair a thilleas iad 'bhàrr féille, agus gu 'n abair iad rud no dhà nach abradh iad aig amannan eile. Mar sin dh' fhàg mi oidhche mhath aige 's dh' fhalbh mi.—'Dé! Och, och! 'dé 'tha thu 'g ràdhainn? Cha d' fheuch mo mhaighstir ri pòg fhaotainn bhuam idir; bha e na bu mhodhala na sin."

"Latha no dhà an déigh so thàinig mo mhaighstir far an robh mi. 'A Sheònaid,' ars' esan. ''Dé b' àill leibh?' arsa mise, 'Thig a stigh an so,' ars' esan, 'tha toil agam bruidhinn riut.' 'Théid an ceart-uair,' arsa mise. Ghabh mi 'stigh far an robh e, 's mi 'smaointeachadh, fad na h-ùine, gu 'n robh e 'dol a dh' ìnnseadh dhomh rud-eigin mu dhéighinn biadhadh nam muc, no mu dhéighinn na caora a bha sinn 'dol a mharbhadh, no rud-eigin mar sin.' Ach 'n uair a dh' iarr e orm suidhe, dh' aithnich mi gu 'n robh rud-eigin sònruichte air aire; 'chionn cha d' iarr e orm suidhe riamh roimhe ach aon uair, agus b'e sin 'n uair a bha e 'dol gu faidhir na h-Eaglaise-brice. 'A Sheònaid,' ars' esan, 'tha thu, 'nise, ùine mhath agam 'n a d' sheirbhiseach,—'n ad dheagh sheirbhiseach, agus 'n ad sheirbhiseach dìleas. Bho 'n a bha thu 'n ad sheirbhiseach cho math, 's tric a bha mi 'smaointeachadh gu 'm biodh tu 'n ad bhean na b' fheàrr uile. 'Bheil dad agad an aghaidh pòsaidh, a Sheònaid?' 'Cha 'n 'eil fios agam, le 'r cead,' arsa mise; 'cha 'n urrainn do dhuine 'ràdh ciamar a chòrdas gnothach ris gus am faic e 'dé a tha e 'dol a dh' fhaighinn.' 'Ma tà, a Sheònaid,' ars' esan, 'tha thu glé cheart an sin a rithist. Bha thu agam-sa 'n ad sheirbhiseach bho chionn, a nis, cóig-bliadhn'-deug, 's cha 'n fhiosrach mi gu 'm b' urrainn domh riamh a bheag de choire fhaotainn duit. Bha thu cùramach, deanadach, onorach, agus——.' 'O, le 'r cead,' arsa mise, 'bha mi air mo phàigheadh air a shon, agus cha robh ann ach an rud bu chòir dhomh a dheanamh.' 'Tha sin fìor,' ars' esan, 'ach tha toil agam casg a chur air an droch ainm a thog Mór-Nigh'n-Uilleim orm fhéin 's ort fhéin, agus a tha 'nis am beul a h-uile dhuine; leis a sin, air son beul an t-sluaigh a dhùnadh, 's e 'nì mise 's

thusa — pòsaidh sinn' 'Dìreach sin,' arsa mise:—'dé b' urrainn domh 'ràdhainn?"

"Thàinig mo mhaighstir a stigh far an robh mi làth' eile, cas 'n a dhéigh so, 's thuirt e rium fhéin—'A Sheònaid,' ars' esan. ''Dé 'b' àill leibh?' arsa mise. 'A Sheònaid,' ars' esan, 'tha mi 'dol a' chur a stigh nan gairmeannan an diugh, air son na Sàbaide so 'tighinn.' 'Dìreach sin,' arsa mise."

"Mu sheachduin an déigh so thuirt mo mhaighstir rium—'A Sheònaid,' ars' esan. 'Dé 'b' àill leibh,' arsa mise. 'Tha mi 'smaointeachadh,' ars' esan, 'gu 'n cuir sinn seachad am pòsadh air Di-h-aoine so 'tighinn, mur 'h-'eil dad agad 'n a aghaidh.' 'Dìreach sin,' arsa mise. 'Agus,' ars' esan, 'théid thu 'stigh do 'n bhaile Di-luain, a cheannach gnothaichean na bainnse. Bha mi fhéin a' bruidhinn ris a' Mharsanta Mhòr, 's bheir e dhuit nì 's am bith a dh' iarras tu. Cha 'n fhaigh mi dol a stigh leat air an latha sin, ach thoir fhéin leat a h-uile rud mar a thogras tu.'

"Chaidh mi 'stigh do 'n bhaile Di-luain, 'us cheannaich mi a h-uile rud beag a bha 'dhìth orm; ach bha gu leòir de dh' aodach agam roimhe, agus cha robh toil agam a bhi struidheasach. Thug mi mo ghnothaichean a dh' ionnsuidh na ban-fhualaiche, agus fhuair mi dhachaidh iad air Dir-daoin."

"Air oidhche Dir-daoin thuirt mo mhaighstir, — 'A Sheònaid' ars' esan. ''Dé 'b' àill leibh,' arsa mise. 'S e'm màireach latha na bainnse,' ars' esan, 'agus thoir an aire gu 'm bi a h-uile dad deas air son na suipearach, 'chionn tha fiughair agam ri cuideachd, agus bu mhath leam a h-uile rud a bhi 'n deagh òrdugh. Faic fhéin a h-uile rud ceart.' 'Dìreach sin,' arsa mise."

"Cha do ghabh mi dad de shuim de 'n ghnothach gus a so; ach, a nise, smaointich mi gu 'm feumainn feuchainn ri deanamh cho math 's a dh' fhaotainn, air son gu 'n toilichinn mo mhaighstir agus a chuideachd. Mar sin fhuair mi a h-uile nì deas, agus glan, grinn. Shaoilinn nach biodh dad ceart mur biodh mo dhà làimh fhéin mu 'n cuairt air."

"Air maduinn Di-h-aoine thuirt mo mhaighstir—'A Sheònaid,' ars' esan. ''Dé 'b' àill leibh,' arsa mise. 'Falbh, ars' esan, ''s glan thu fhéin, 's bi 'faighinn an òrdugh. Bith'dh a chuideachd an so 'n ceart-uair, 's feumaidh tu 'bhi speisealta. Fanaidh tu anns an t-seòmar bheag,' ars' esan, 'gus an téid fios a chur ort.' 'Dìreach sin,' arsa mise. Ach bha de ghnòthaichean ri dheanamh, 's nach b' urrainn domh faighinn air falbh, agus bha a' chuideachd uil' air tighinn mu 'n d' fhuair mi m' aodach a chur orm."

"Thàinig mo mhaighstir a stigh a rithist 's thuirt e rium mi 'bhi 'falbh gun tuille dàlach, 's mi fhéin fhaighinn air dòigh, 'chionn bha 'm ministeir a' teurnadh 'nuas 'dh' ionnsuidh an tighe. Mar sin b' fheudar dhomh a h-uile rud fhàgail aig na seirbhisich eile, agus dol a chur orm m' aodach-caomhanta."

"'N uair a' bha feum ormsa, thàinig fear Lag-an-Uinnsinn agus thug e mi 'stigh do 'n t-seòmar far an robh a' chuideachd uile, agus am ministeir. Cha mhòr nach deachaidh mi 'n laigsinn, 'chionn cha 'n fhaca mi an urrad de chuideachd cruinn bho 'n a thàinig mi 'stigh do 'n t-saoghal, agus cha robh fios agam c' àite 'n seallainn. Mu dheireadh rug mo mhaighstir air làimh orm, 's dh' fhairich mi mi-fhein a' fàs na bu làidire. Thuirt am ministeir fuathas, fuathas ruinn, ach cha 'n 'eil cuimhn' agam-s' air a dhara leth; 's rinn e 'n

sin ùrnuigh. An déigh so shaoil mi gu 'n rachainn air bàinidh leis na thòisich air mo phògadh. 'S iomadh aon a chrath mo làmh gu càirdeil, ag guidhe sonais dhomh, nach fhaca mi riamh roimhe.

"An déigh do na gnothaichean so a bhi seachad, thug mise car-mu-luib asam a nuas am measg nan seirbhiseach eile, a dh' fhaicinn an robh an t-suipeir air dòigh cheart. Ach an ceann tiota co 'bha 'nuas ach mo mhaighstir. 'A Sheònaid,' ars' esan. ''Dé 'b' àill leibh,' arsa mise. 'A Sheònaid ars' esan, 'feumaidh tu 'nis a thuigsinn nach 'eil thu na 's fhàide 'n ad sheirbhiseach dhòmhsa ach 'n ad mhnaoi;' ars' esan, 'agus leis a sin feumadh tu tighinn a nìos agus suidhe còmhla ris a' chuideachd.' 'Dìreach sin,' arsa mise. 'Dé, ma tà, a dh' fhaotainn a dheanamh ach falbh a sìos 'us suidhe 'measg na cuideachd. Agus, a nis, a Mhàiri, sin agad a h-uile car timchioll na suiridhe agus a phòsaidh agam-sa."

*Eadar. le* MACTALLA.



# DROBHAIREACHD DHOMHNUILL-NAM-PRATAN.

LE AONGHAS MAC EANRAIG.

Cha 'n 'eil dùil a'm fhéin, a Sheònaid," arsa Dòmhnull-nam-pratan, "bho 'n a tha am mart cutach air tighinn gu greis aois, agus bho 'n a tha 'n fhaidhir ri 'bhi aig Druim-nan-damh am màireach nach fèarr dhuinn feuchainn ri 'faighinn bhuainn, agus ri té a's òige fhaotainn 'n a h-àite. Leis gu 'm bheil i 'n ceart-uair seasg, gun laogh gun bhainne bithidh greis mu 'm bi cothrom cho math againn air a faighinn bharr ar làimh."

"Tha am mart, gun teagamh, air fàs glé shean," fhreagair Seònaid; "fhuair mi fhéin mar thochar i, 's i 'n a gamhainn, 'n uair a phòs mi thusa; agus leis gu 'm bheil sinn naoi-bliadhn'-diag pòsda, tha am mart cutach a' streap gu math ri fichead bliadhna. Ach 'd é nì thu g' a reic; cha 'n fhaigh thu na bheir builionn g' ad chù oirr' uile gu léir; 's tha fhios agad nach urrainn duinn airgiod a chur a mach a cheannach mart eile, 'n ceart-uair, mura cuir sinn as na clachan e. Olc no math 'Nórag' chutach 's fhèarr dhuinn i 'bhi againn no 'm feurach a bhi rùisgte." "Coma leat-sa sin," arsa Dòmhnull; "sean 'us cutach mar a tha 'Nórag' cuiridh mi geall gu 'n dean i urrad 's a cheannaicheas am mart a's eangarra 'bhios air an fhaidhir." "Ubh, ùbh!" arsa Seònaid; "bithidh agad, ma tà, ri adhaircean ùra 'us iorball dosrach a

chur oirre an toiseach. Ach dean thusa, 'ghaolaich, mar a' chì thu freagarrach."

Mar so, chaidh a shocrachadh gu 'n rachadh "Nórag" a chur air falbh.

"Thoir thusa, 'Sheònaid, an crùisgean a mach do 'n bhàthigh, gus am faigh sinn am mart a chur air dòigh air son a' mhargaidh. Tha rud no dhà ri sealltuinn 'n a dhéigh mu 'n téidear gu féill le mart cho sean ri 'Noraig,'" thuirt Dòmhnull.

'Nis, cha 'n 'eil duine 's am bith a tha 'gabhail air a bheag no 'mhór de dh' eòlas a bhi aige air spréidh, aig nach 'eil fios mar a's sine mart gur 'h-ann a's mutha 'bhios de dh' eagan 'n a h-adhaircean, agus gur 'h-ann a's caoile bhios buin nan adhaircean aice fàs. Mar so, leis gu 'n robh "Nòrag" fichead bliadhna cha robh cunntas air na bha de dh' eagan anns gach adhairc aice, 's bha am buin cho caol ri casan feannaige. Ach cha do chuir so iomagain no mì-ghean air Dòmhnull. Thug e leis eighe agus dh' oibrich e air na h-adhaircean aice gus an robh iad cho mìn réidh ri feadhainn trì-bhliadhnaich; ach ge b' oil leis cha b' urrainn da thoirt oirre gun a bhi coimhead geal neo-shlìogach, air bheag de shlios no de loinn. Ach fhuair e beagan de dh' ùilleadh ròin, 'us shuath e riutha e gus an robh iad co sliosach 's gu 'm faiceadh tu d' fhaileas annta.

"Air m' fhacal," arsa Seònaid, 'n uair a bha Dòmhnull réidh de ghiollachd nan adhaircean, "gur tu am balach; cha 'n aithnichinn gur h-i 'n t-aon mart a th' innte idir. 'S i 'n ath chèaird ris an teann thu tòiseachadh, na spàinean. Ach cha bhi na dròbhairean toigheach oirre leis gu 'm bheil i cutach. 'D é 'ni thu ris a' sin?" "Stad thusa," arsa

Dòmhnull, 's e tachas a chinn, 's a dlùth-amharc air an làr ;— "tha mi aige—Tha 'n t-iorball aig "Ni 'n-a-buidhe" dol fo 'casan co dhiu, leis cho fada 's a tha e. 'S e 'ni mi bheir mi sgonn deth agus ceanglaidh mi e ri iorball 'Nóraige'; 's cha bhi duine air faidhir Dhruim-nan-damh am màireach a dh' aithnicheas nach e fàs oirre 'rinn e."

Fhuair e deamhas agus sgud e dos math de 'n iorball bharr "Ni 'n-a-buidhe" agus cheangail e le ròiseid 'us le sreang chruaidh chòrcaich e ri "Nòraig." 'N uair a fhuair e 'm mart a chur mar so ann an òrdugh sgoinneil air son na faidhreach chaidh e 'laidhe.

Moch an la 'r-na-mhàireach bha e air a bhonn, agus fhuair e gach cùis deas air son tarruing orra gu Druim-nan-damh. "Tha mi cinnteach," arsa Seònaid, "gu 'm feum thu am beagan airgid a tha stigh a thoirt leat air son a chur ris na gheobh thu air 'Nòraig' gu mart eile 'cheannach." "Cha toir sgillinn ; cha ruig mi 'leas," fhreagair Dòmhnull. "'S mairg a thuirt Dòmhnull-nan-pratan riumsa mur dean mi seòl air mart òg a thoirt dhachaidh air prìs seann té."

Mu dheich uairean thog e air, ag iomain "Noraig" air thoiseach air. Cha robh smuairean no iomagain air ged is e aois fichead bliadhna a bha dol a sheasamh a' mhargaidh dha; 'an àite sin 's ann a bha "hùg" aig' air gabhail duanaig do t-seana-mhart mar so :—

"'Nórag chrom, chrogach chrom,
'Nórag chrom 's beag mo thlachd dhiot ;
Nòrag chrom 's i gun aoidh,
'S clàr a h-aodainn air seacadh.

'Nórag chiar, lachdunn, ghnù,
'S beag 'tha shùgh ann ad chraicionn,

Ged gheobhainn ceathramh dhiot ùr
  B' fhearr leam ùnsa tombaca.

Ged 'thuirt iad nach robh thu caoin,
  Cha 'n i 'n aois a chuir as dhuit ;
'S ma tha thu car caol de dh' fheòil
  Tha 'm pailteas treòir ann a'd chasan.

Ged tha sgonn de 'n iorball dhiot,
  Cha lughaid do phrìs e tasdan ;
S a dh' aon mheang a th' ann a'd bhàrr
  Cha 'n fhaodar le càch gu 'm faicear."

'N uair a ràinig e an fhaidhir bha ioghnadh mór air nach robh gin de na dròbhairean a' toirt sùil idir air a' mhart a bh' aige-san. Rachadh iad seachad a sìos 's a suas 's cha ghabhadh iad orra gu 'n robh iad 'g a faicinn. Mu dheireadh thàinig gille òg spaideil a bha air ùr thòiseachadh air an dròbhaireachd—mac do fhear Bhaile-nan-each, aig an robh urrad mheas air fhéin 's ged a b' iarla e,—thàinig e 'nall 's dh' fharraid e de Dhòmhnull 'dé bha e 'g iarraidh air an *agh!* "Tha deich puinnd Shasunnach," arsa Dòmhnull ; "'s cha toir mi seachad sgillinn fodha sin *e*." "'Dé an aois a tha *e*," dh' fheòraich an gille. "Bha *e* trì bliadhna toiseach an Earraich," fhreagair Dòmhnull. "Cha chreid mi nach 'eil *e* tuillidh 'us sin," thuirt an t-òganach. "Ma dh' aithnicheas tusa beathach," arsa Dòmhnull, "cha 'n abair thu gu 'm bheil *e* na 's sine na tha mise 'g ràdhainn." "Neo 'r thaing mur 'h-aithnich mi beathaichean," arsa 'n gille ; "Moire, aithnichidh mi iad tuillidh 'us math, 'nis, air mo chosg. 'Dé chuir bàrr an iorbaill *aige* buidhe 's an còrr dheth glas." "Cha 'n 'eil fhios agamsa," arsa Dòmhnull ; "sin mar a chinn e." "'S neonach mar a chinn e," thuirt an dròbhair. "Chinn e mar

a chunnaic Nì-math iomchuidh," fhreagair Dòmhnull. "Tha 'm beathach fuathasach caol; cha d' fhuair e ach an droch gheamhrachadh," arsa 'n gille. "'S ann mar sin is fhèarr a shamhraicheas e," fhreagair Dòmhnull. "U, 's ann!" arsa 'n t-amadan bochd. "An gabh thu naoi puinnd Shasunnach air ma tà?" "Cha ghabh," arsa 'm fear eile;" ach ni mi so riut—bheir mi dhuit air deich *e*." "Tha 'm beathach smearail bòidheach, 's bho 'n a tha mi 'n déigh soin a ghabhail dheth bheir mi naoi 's a coig-diag air," arsa 'n gille. "'S e do chuid e, ma tà," arsa Dòmhnull, "agus is maith an cùnnradh a fhuair thu."

Cha robh 'nis bhuaith ach mart a cheannach. Chunnaic e sgalag a' mhinisteir, le atharla òg, bhuidhe chiatach, le laogh 'n a cois, agus smaoinich e gu 'n leagadh e ball 'us caman orra so. "Tha mart ciatach agad an sin, 'ille; 'd é 'bhios tu 'cumail rithe fhéin 's r'a laoighean," thuirt e. "Bithidh aona-punnd-diag Sasunnach," fhreagair an sgalag. "Ma tha i cho math ri 'coltas cha 'n 'eil thu 'g iarraidh as an rathad," arsa Dòmhnull. "Tha i h-uile buille cho math ri 'coltas," thuirt an gille. "Tha a com a' sealltuinn glé fhalamh, air chòr-éiginn," arsa Dòmhnull; "an ith i 'cuid?" "Mur 'h-ith cha 'n 'eil mart eile anns an rìoghachd a dh' itheas. Théid mi 'n urras gu 'm bheil i math air a cuid a ghabhail," thuirt an sgalag. "Nach stad thusa gus am fiach mi 'beul: cha 'n ann gun riasan a tha mart òg mar so cho seang chlap-te," arsa Dòmhnull.

Rug e air cheann air a' mhart, agus dh' fheuch e a beul le 'laimh. Chrath e 'n sin a cheann, agus thuirt e—"A bhrònag bhochd; cha mhi nach d' aithnich. Tha thusa, mar a thachair dhomh fhéin, gann de na fiaclan, agus 's mòr

am beud e. Feumaidh gu 'n do thuit i air a beul, no gu 'n d' fhuair i ana-cothrom air chor-éiginn mu 'n do chaill i na fiaclan mar so. Nach tig thu fhéin, 's gu 'm feuch thu 'beul ; cha 'n 'eil a h-aon de na fiaclan 's a' bheul àrd, idir, aice. Tha eagal orm, a laochain, nach faigh thu duine ghabhas bhuat i. Cha bhiodh gin de na dròbhairean a' draghachadh rithe, co dhiu ; ach tha mise 'sealltuinn a mach air son mart math, Gàidhealach, agus dh' fhaoidteadh gu 'n rachadh agam air a beathachadh le tùirneap—tha mi 'cur móran di daonnan. Tha mi fuathasach duilich mar a dh' éirich do 'n mhart agad, 'ille bhochd ; ach, a roghainn biodh dhà,—tha mi coma ged a bheirinn cóig-puinnd Shasunnach dhuit oirre fhéin, 's air a laogh."

"Cha 'n 'eil fhios agamsa 'd é ni mi," arsa 'n gille truagh ; "ach tha 'm ministeir fhéin air an fhéill, 's théid mì 's chì mi e."

'Nis, thachair nach robh tuillidh eòlais aig a' mhinisteir air crodh na 'bh' aig an sgalaig, 's cha robh, mar so, fios aige nach 'eil fiaclan àrd aig mart 's am bith, 's nach robh riamh. Chreid e 's a' mhionaid na thuirt Dòmhnull ; agus a' chur an sgeòil an giorrad, thug e am mart—an t-aona-mhart a' bh' air an fhéill—seachad air sia-puinnd 'us leth-chrùn.

Faodaidh sibh a bhi cinnteach gu 'n robh Dòmhnull 's an deagh mhisnich a' tilleadh dhachaidh le atharla air a ciad laogh, 's an laogh 'n a cois, agus trì puinnd 's a dhà-dhiag 'us sia-sgillinn 'na sporran ; 'us sin uile air tàilleamh "Nóraig" chutaich.

"O, dhuine gun chiall," 's e 'thuirt Seònaid, 'n uair a ràinig e dhachaidh, "nach tu 'bh' air do bhreathas a dhol 'an caramh a leithid sin de mhàrt òg breagha. Tha fhios gur

dàil a tha 'm pàirt dhi, agus c' iamar air an t-saoghal a tha fiughair agad a chuireas sinne 'n a àite fhéin sin. Nach tu a bha gun tùr gun mhothachadh." "Fhalbh," fhreagair Dòmhnull, "Fhuair mi air 'Nòraig' na cheannaich i sin, a bharrachd air còrr 'us trì puinnd Shasunnach a th' ann am sporran." Dh' innis e 'n sin di a' ghiutaireachd a rinn e. "Ma tà, ma tà," arsa Seònaid, "is fìrinneach a thug iad Dòmhnull-nam-pratan ort; cha 'n fhaca mi riamh na rachadh romhad." Ma tha Dòmhnull beò tha e pratach fhathast.

Mac-talla.



## AN T-EARRACH.

Le R. Mac 'Ille-bhain, nach maireann.

An toiseach an Earraich bidh an t-òran a' fàs
Mar chinneas na lusan am broilleach a' bhlàis;
Tha nàdur 'fàs ait, dh' fhalbh aobhar a' bhròin—
Nach cluinn thu na ceileirean sheinneas na h-eòin.

Tha 'n Geamhradh air teicheadh o 'n Deas chum an Tuath,
'S an àite fuachd feannaich am blàs 'faotainn buaidh;
'S na buidhnean chlach-mheallain bha sgaiteach o chéin
Air leaghadh gu tlàs ann an deàrrsadh na gréin'.

Tha 'ghrian nis a' sgaoileadh a gàirdein a mach ;
O'n Ear gus an Iar tha i 'g iarraidh mar theach ;
'S an t-sòbhrag bha greis uainn a' folach a cinn,
Le caomh mhais' tha breacadh a' mhonaidh 's a' ghlinn.

Ach Earraich, ged chaidh uait na baideil air chall,
'S a dh' fhàg iad an Ard-thir 'us còmhnard nan Gall,
Dean faicill mar ghaisgeach 's na smuainich air suain,
Mu 'm pill iad mar fhithich a mhilleadh nan uan.

Tha 'n t-airean gun euslain a' reubadh nan cnoc,
'S a' tionndadh nan neòinean measg ùir anns a' ghlaic ;
Fear eile gu sùrdail a' sgapadh an fhrois,
Agus each 'us cliath-chliata 'nan deann aig a chois.

Tha barr-ghucag an Fhoghair ag at air a' chraoibh,
'S lith-uain' an Earraich a' sgaoileadh gach taobh ;
Tha 'n tom-sheangan a' gluasad 's a' chuileag gu mear
A' dannsadh 'sa ghrian-ghath tha sìneadh o'n Ear.

Tha 'm foghnan a' sìneadh a shleaghan a mach,
Toirt dùlain do 'n Gheamhradh rìs pilleadh gu theach ;
Cha 'n ioghnadh leam idir mar chinneas am feur—
Tha grian anns an linne 's aon eile 'san speur.

Tha 'choill a bha lomnochd a' feadail 'sa ghaoith
'Ga còmhdach le duilleach 'us blàthaibh gach taobh ;
Is taitneach an sealladh bhi 'g amharc a suas,
'Us srannan an t-seillein a' seirm ann am chluais.

'San Atha, na h-éisg tha ri mire gun chlos,
A' sireadh nan cuileag taobh geal bhuinne cas ;
Beist donn air sgòrr creige air chrith gu bhi shìos
An doimhneachd an aigein 'thoirt bradain a nìos.

Tha gobhar a' faochnadh ri aodann a' chnaip,
A' teagasg d'a minnean an ealain air streap ;
Agus uan a' sìor mhireag mu 'n cuairt air a' phreas,
'S a mhàthair 'ga shireadh mu bhruachaibh an eas.

Air àrd uilinn Chruachain tha gluasad nan eun,
Am fitheach, an croman, 's an iolaire threun ;
'S gu 'm chluasaibh tha tighinn àrd langan an fhéidh,
Agus òran na h-ainnir 's i leigeil na spréidh.

Tha 'ghrian nis air luidhe air Earrach an àigh,
'S e le aoidh 'dol a liubhairt an àil suas do 'n Mhàigh ;
Chi mi 'n Samhradh a' tighinn air uilinn nan càrn,
'S gàir ait anns na gleannaibh 's an coille Mhuc-càrn.



# AN GOBHAINN.

LE H. W. LONGFELLOW.

Tha 'cheàrdach bheag fo sgàil na craoibh
  Tha 'cinntinn dlùth do 'n stuaidh ;
Tha 'n gobhainn dreachmhor, làidir, treun,
  Le neul na slàint' 'na ghruaidh ;
'S a' ghàirdean calma, feitheach mòr
  Mar ghàd de 'n iarann chruaidh.

Tha 'fhalt dubh, fada, brisgeach, garbh ;
  Tha aodann donn mar bhéin;
Tha 'bhathais fliuch le fallus trom,
  'S e 'n geall air 'obair féin,
Gu 'n sgàth fo 'shùil an t-saoghail air fad
  'S gu 'n e 'n eismeil neach fo 'n ghréin.

O mhoch gu oidhch', a ghnàth's gun tàmh,
  Cluinnidh tu 'bhuilg ri srann ;
'Us slacraich ghramail an ùird mhóir,
  Gu riaghailteach, socair, teann,
Mar bhuille cluig 'sa' chlachan chiùin
  Aig ciaradh feasgair fann.

Aig dorus na ceàrdaich, clann na sgoil,
  Ged 's aotrom, ait an ceum,
Seasaidh, le fiamh roimh 'n teine mhòr,

'S na builg is toirmeach geum,
'S a' coimhead nan sradan tha mar mholl
Air ùrlar-bualaidh 'leum.

Di-domhnaich, an tigh-aoraidh Dhé,
'S a mhic ri 'thaobh le bàigh,
Suidhidh e 'g éisdeachd Sgeul na sìth,
'Us cluinnidh e 'nighean ghràidh
A' seinn gu binn 'sa choisir-chiùil,
'Us lìonaidh a' chridh' làn àigh.

Tha 'guth, ar leis, mar ghuth a màthar,
Am Pàras Dé a' luaidh !
Eiridh i suas 'na bheachd a rìs
Ged tha i sìnt' 'san uaigh,
'S le laimh chruaidh siabaidh e air falbh
Na deuran bhàrr a ghruaidh.

Gu saoithreach, aoibhneach, doilgheasach,
Tha 'bheatha 'ruith gun tàmh ;
Ni ùr 'ga thòiseachadh gach moch,
'S e deas aig crìch an là ;
Rudeiginn feuchte, rudeiginn réidh,
'S a dhuais—trom chadal tlàth.

Air son an teagaisg 'fhuair sinn uait,
Taing dhuit, a charaid chaoin ;
Mar so, air teallach dhearg an t-saoghail
Oibrichear crannchur dhaoin ;
'S air innean cruaidh na beatha fòs
Dealbhar gach gnìomh 'us smaoin.

*Eadar le* I. B. O.

## TURUS RUARAIDH MHOIR DO GHLASCHU.

Le Iain Mac Cormig.

Bha mi 'g ìnnseadh dhuit gu 'n deachaidh Ruairidh mor agus Seònaid a bhean, sgrìob do Glaschu, agus gheall mi ìnnseadh dhuit ciamar a rachadh dhaibh, 'n uair a thilleadh iad. Co thachair orm an latha roimhe ach Ruairidh agus dh' fheòraich mi fhéin dheth ciamar a fhuair e air aghaidh anns a' bhaile mhòr, agus ciod a bharail air Glaschu. So agad an fhreagairt a fhuair mi. " Mo bharail air Glaschu, a' bharail a bh' aig a' bhroc air a ladhran—barail bhochd. Sud agad an t-àite anns am feum thu do shùilean 's do chluasan, mhealladh iad an t-ubh bho 'n eun." " An e gu 'n d' fheuch iad ri d' robadh ?" thuirt mi fhéin " Mur d' fheuch iad ri 'm robadh dh' fheuch iad ri m' charadh," fhreagair Ruairidh. " Seadh a Ruairidh " fhreagair mise, " ciamar a thachair dhuit ?" " Ma ta chuir mi romham a chiad uair a chithinn sibh gu 'n ìnnsinn dhuibh mar a chaidh dhomh, agus so agaibh e facal air an fhacal. Tuigidh sibh gu 'n robh Seònaid leam. Dh' fhàg i 'bhó bhreac 's na cearcan air cùram bean Iain Bhàin mar tha fhios agaibh. Bha mi fhéin agus Seónaid aon fheasgar Sathurn a gabhail sràid agus smaointich sinn gun ceannaicheadh mid rud beag no dhà a bha dhìth òirnn—tombaca, snàth, *tea*, dubhain, agus rud no dhà eile—agus dìreach 'n uair bha sinn faisg air

a' "Ghushet House," de sam bith de 'n taigh tha sin—rug Seònaid air sgirb a' chòta mhòir agam, "Bheil thu faicinn sud a Ruairidh?" arsa ise, 'si cocadh a corraig ri taobh eile na sràide. "Cha chualas riamh a leithid so, siùcar a nasgaidh!" "Gu de tha thu 'gràdh?" arsa mise 's mi tabhairt a mach an speuclair, oir bha mi 'm barail gu 'n robh a léirsinn a' mealladh Seònaid. Ach a mhic chridhe, 'nuair a sheall mi null, ged nach robh anns an speuclair mhòr ach an aon sùil, chunnaic mi gu soilleir gu'n robh *Sugar for nothing* sgriobht' ann an litrichean mòra dearg air bréid fada geal anns an robh urad shlàt, tha mi 'n dùil gu 'n deanadh e seòl do sgoth dhuibh an tailleir. "A Sheònaid," arsa mise, "cha do dhiùlt mi riamh prìs a phàidheadh air ni 'sam bith a bhiodh a' dhìth orm, ach 'n uair tha bathar 'ga reic an nasgaidh 's mairg a thairgeadh pàidheadh. Théid mise 'stigh agus gheibh mi ochd puinnd, 's nuair 'thig mi mach théid thusa 'stigh 's gheibh thu ochd eile, cha seall sin cho sanntach 'bheil thu faicinn; agus 'stigh ghabh mi. "Gabhaidh mi ochd puinnd de 'n t-siùcair sin" arsa mise ris an fhear chaol ghlas 'bha taobh-thall a' bhùird, agus aodann a cheart cho fad ri faileas a chitheadh sibh ann an cliathach botuil. Ann am priobadh na sùl stop e 'm poca siùcair anns a' bhascaid. Thug mi taing mhòr dha agus dh' fhalbh mi. Ach coma leat na có dhiù 'n uair bha mi mach an dorus ghlaodh e as mo dhéigh gu'n do dhi-chuimhnich mi 'n *tea*. "Gu de 'n *tea*" arsa mise, 's mi tionndadh air mo shàil cho luath ri gille-mirean. "Tha" ars' esan "dà phunnd *tea* daonnan a falbh leis an t-siùcar." "Dà phunnd *teä*," arsa mise. "Bheil thu cluinntinn sud a Sheònaid!" "Thug so bàrr air na chuala mi riamh." "Nach 'eil fhios

'ille chòir gu 'n gabh mi 'n *tea*," agus mu 'n gann a bha 'm facal as mi bheul bha 'n *tea* air a cur 's a' bhascaid agus thionndaidh mi dh 'fhalbh, ach mu 'n do bhuidhinn mi leac an doruis thug am fear caol glas cruinn-leum a nall thar a' bhùird a cheart cho sgiobalt' ri aon chat a chunnaic sibh riamh a' toirt ionnsaidh air luch. "An t-airgiod" ars' esan 's e breith air chùl amhach orm. "Am bheil thu toirt seachad airgid cuideachd arsa mise?" 's mi bothar, dall leis an uamhas a chuir e orm. "Cha 'n 'eil ach tha thusa ri airgiod 'thoirt dhòmhsa." "Mise ri airgiod thoirt dhuitse, gu de 'chuir gu 'm bheil agamsa ri airgiod thoirt dhuit?" "Tha air son na *tea*" ars' esan. "Air son na *tea*, nach d' thubhairt thu gu 'n robh an *tea* a falbh leis an t-siùcar?" "Thubhairt." "Agus," arsa mise, "nach 'eil thu toirt seachad an t-siùcair an nasgaidh?" "Tha." "'S car son tha 'n t-airgiod ma ta," arsa mise. "Tha air son na *tea*," ars' esan 'sa shùilean air lasadh le feirg." "Thig a 'stigh ann an so gus am bruithinn mise riut," arsa mi fhein 's mi 'ga tharruing a leth taobh. "Nis," arsa mise, "eisd gus am bruithinn mi, agus tòisichidh mi dìreach aig an toiseach. Nach 'eil thu 'g ràdh gu'm bheil gu toirt seachad siùcar an nasgaidh." "Tha." "Ceart thu leòir a charaid." "'S nach d' thubhairt thu rium gu soilleir gu 'n robh an *tea* a dol leis an t-siùcar." "Ach tha thu ri paidheadh air son na *tea*," ars' esan. "Thud! thud!" arsa mise "nach bi thu sàmhach, gus am bruithinn mi. Am feum mi tòiseachadh a rithist. Eisd a nis agus tòisichidh mi 'sa cheann eile 'n dràsd. 'N uair bha mise dol a mach an dorus toilichte gu leòir leis an t-siùcar 's gu 'n mi 'g iarraidh do chuid *tea*, nach 'eil cuimhne agad gu'n do ghlaodh thu as mo dhéigh

gu'n robh dà phunnd *tea* a' dol leis an t-siùcar ?" "Tha." "'S nach 'eil thu toirt seachad an t-siùcair an nasgaidh ?" "Tha." "Agus," arsa mise, "am bi thu cho math agus innseadh dhomh car son tha 'n t-airgiod ma ta ? Gu de their thu riut fhéin a nis ; cha 'n ann air son na 's fhiach e, ach cuimhnich 'ille mhath, nach ruig thusa no fear eile leas feuchainn ris a char thoirt a Ruairidh Mòr." Agus leis a sin a radh dh' fhàg mi latha math aig mo charaid am fear glas. Shaoil e gu'n robh e gleusda ach 's i mo mhòr bheachd gu'm fac e gu 'n robh tuille lagha 'sa' bhoineid ghuirm aig Ruairidh Mor na bha dùil aige. Sin agabh a nis mar dh' éirich dhòmhsa. Nach math a thug mi mi-fhein ás ?"



## IUL AN EILEANAICH.

LEIS AN OLLAMH URRAMACH IAIN MAC LEOID, NACH MAIREANN.

Tha Eilean Thireadh cho iosal chòmhnard, 's nach 'eil e furasd' a thogail 'san oidhche leis na mairichean tha 'g iarraidh 'ga ionnsaidh. Tha e 'na chleachdad cumanta, uime sin, le muinntir an eilein, 'n uair a tha càirdean a mach air cuan agus sùil aca riutha, teine a lasadh air àite àraidh air an

dean am maraiche a ghabhail. Is iomad bàta agus sgioba a thearnadh leis a' chleachdadh chàirdeil bhàigheil so. 'S e 'm faireachadh so a b' aobhar do 'n Dàn a leanas a bhi air a sgriobhadh.

Bha 'ghrian 's i air luidhe
Fo smal is fo ghruaim,
Agus cuantan a' beucaich
Le gàirich nan stuadh ;
Ach tha 'n eithear gu treun
Ris a' ghaillinn a' strì,
Ag iarraidh gun luasgan
Gu cala na sìth.

Bha dui-neòil nan doinionn
A' siubhal nan speur,
Is fearann no fasgadh
Do 'n sgioba cha leur,
Ach gun mheatachd gun imcheist
Air cridhe nan sonn,
Shìor-ghleidh iad an gabhail
Air Eilean nan tonn.

Deir am maraiche aosda
A shuidh air an ailm,—
" Na strìochdaibh mo ghillean
Fo uamhar no stoirm ;
Bidh ar n-earbsa gu daingeann
An Ard-Righ-nan-Dùl,
Oir dheònaich a mhaitheas
Na bheir soills' agus iùl."

Agus feuch ! mar a labhair,
   Air carraig nan stuadh
'Suas dh' éirich le deàrrsadh
   Ard lochran nam buadh ;
An deur sin nach d' fhàsgadh
   Le gàbhadh o shùil,
Shil an t-athair 'nuair thuirt e
   " A leanabh mo rùin."

'S bha 'leanabh cho sona,
   'S bu mhiannach le crìdh,
'N uair chunnaic i 'n t-eithear
   An cala na sìth ;
'S O! b' aoibhneach a' choinneamh
   'N uair ràinig i 'n tràigh
'S a thuirt i le aiteas—
   " O, athair mo ghràidh."



## MIANN NA BAN-EIREANNAICH.

Bha duine uasal àraid ann an Eirinn, agus bha a bhean ro throm air an òl. Cha robh fiù a léine nach reiceadh i gu ceannach an uisge-bheatha. Bha an duine air éigneachadh leatha, 's cha robh fios aige ciod e 'dheanadh e gu thoirt oirre 'n t-òl a thréigsinn. Mu dheireadh, 's ann a chaidh e gu lighiche 'bha 'san àite 'dh' iarraidh comhairle air son a *galair.*

"Am bheil e 'nur comas nì sam bith a thoirt domh air son bean a bhios a' gabhail na daoraich?" ars' an duine.

"'N e *puinnsean* a tha uait" ars' an lighiche, "ma's e, iarr gu fearail e, 's na bi 'deanamh éis?"

"O cha 'n 'eil mise 'g iarraidh puinnsean, ach rud-éigin a bheir oirre sgur de 'n òl."

"Na 'm b' urrainn mise leigheas a thoirt air a' ghalar sin" ars' an lighiche, "bha m' fhortan deanta. Ach coma codhiù, dean mar so a nochd. Thoir leat galan uisge-bheatha agus leig leatha òl gus gu 'm miannach leatha fhéin sgur; agus théid mise 'n rathad 's a' mheadhon oidhche."

Mar so bha. Thug an duine leis an t-uisge-beatha. Dh' òl a bhean e, agus anns a' mheadhon oidhche, thàinig an lighiche. Dh' fhalbh an dithis leis a' bhean, agus shìn iad i fuar marbh leis a' mhisg ann an seilear iochdrach seann chaisteil a bha 'san nàbuidheachd. An deigh beagan cadail, dhùisg i, agus shìn i air feòrachd c' àite an robh i.

"Tha thu ann an tìr na bithbhuantachd" ars' an lighiche, 'bha 'ga fhalach fhéin air a cùl-thaobh.

"Agus c' fhada 'tha mi 'san tìr so?" ars' ise.

"Tha còrr is bliadhna" ars' an lighiche.

"'S cinnteach gu 'm bheil mi marbh ma tha mi cho fada sin ann" ars' ise.

"Tha cho marbh ri cloich."

"Agus am bheil thusa marbh mar an ceudna?"

"Tha."

"Agus c' fhada tha thu 'san dùthaich so?" ars' ise.

"Tha còig bliadhna" ars' an lighiche.

"Gun teagamh tha sinn uile marbh."

"Tha; gach neach againn."

Air do 'n lighiche an fhreagairt so a thoirt di, rinn i suidhe agus air son seal beag lean i air smuaineachadh gu cùramach. Cha robh fhios aig an lighiche ciod e a bha i 'dol a ràdh.

Mu dheireadh thuirt i—"Tha mi cinnteach gu 'm bheil thusa gu math eòlach 'san àite; *am bheil fhios agad c' ait' am faigh mi uisge-beatha?*"

Cha robh fhios aig an lighiche ciod e 'dheanadh e 'n uair a chunnaic e gu 'n do shir i'n dram ann an dùthaich nan spioradan; 's thug e 'chasan ás.

*An Gaidheal.*



## SGEULACHD SGIRE-MA-CHEALLAIG.

Bha Gille òg ann uair 's chaidh e dh' iarraidh mnà do Sgire-ma-cheallaig, agus phòs e nighean tuathanaich, 's cha robh aig a h-athair ach i fhéin, agus 'n uair a thàinig àm buaine na mòine, chaidh iad do 'n bhlàr mhòine 'nan ceathrar. Chuireadh a' bhean òg dhachaidh air thòir na diathad, agus air dol a staigh dhi chunnaic i srathair na làrach brice fos a cionn, agus thòisich i air caoineadh 's air ràdh rithe féin, dé a dheanadh ise na'n tuiteadh an t-srathair, 's gu 'm marbhadh i i féin 's na bha air a siubhal. 'N uair a b' fhada le luchd buain na mòine a bha i gun tighinn chuir iad a màthair air falbh a shealltuinn dé bha 'ga cumail. 'N uair a ràinig a' chailleach fhuair i a' bhean òg a' caoineadh a steach, "Air tighinn ormsa," ars' ise, "dé a thàinig riut?" "O," ars' ise, "'n uair a thàinig mi steach chunnaic mi srathair na làrach brice fos mo chionn, 's dé 'dheanainn-sa na 'n tuiteadh i 's gu 'm marbhadh i mi fhéin 's na tha air mo shiubhal!" Bhuail an t-seana bhean a basan. "Thàinig ormsa an diugh! na 'n tachradh sin, dé a dheanadh tu, no mise leat." Bha na daoine a bha 'sa' bhlàr mhòin' a' gabhail fadail nach robh aon de na boireannaich a' tighinn, o 'n bhuail an t-acras iad.

Dh' fhalbh an seann duine dhachaidh a dh' fhaicinn dé 'bha a' cumail nam boireannach, agus 'n uair a chaidh e steach, 's ann a fhuair e 'n dithis a' caoineadh 's a' bas-bhualadh. "Ochòn," ars' esan, "dé a thàinig oirbh!" "O"

ars' an t-seana bhean, "'n uair a thàinig do nighean dhachaidh, nach fac i srathair na làrach brice fos a cionn, 's dé a dheanadh ise na 'n tuiteadh i 's gu 'm marbhadh i i-féin 's na bha air a siubhal." "Thàinig orms'" ars' an seann duine 's e bualadh nam bas, na 'n tachradh sin." Thàinig an duin' òg am beul na h-oidhche làn acrais, 's fhuair e 'n triùir a' comh-chaoineadh. "Ubh ùbh," ars' esan gu dé a thàinig oirbh. Dh' innis an seann duine dha. "Ach," ars' esan, "cha do thuit an t-srathair." 'N uair a ghabh e biadh chaidh e 'laidhe, agus anns a' mhaduinn thubhairt esan, "Cha stad mo chas gus gu 'm faic mi triùir eile cho gòrach ribh. Dh' fhalbh e so air feadh Sgìre-ma-cheallaig, agus chaidh e steach do thaigh ann, agus cha robh duine a steach ach triùir bhan 's iad a' snìomh air còig cuigeilean. "Cha chreid mi fhéin," ars' esan, gur h-ann a mhuinntir an àite so a tha sibh." "Ta," ars' iadsan, "cha'n ann; cha chreid sinn fhéin." "'S cha 'n ann," ars' esan. "Mata," ars' iadsan "tha na daoine a tha 'san àite so cho faoin, 's gu 'n toir sinn a chreidsinn orra a h-uile ni a thoileachas sinn féin." "Mata," ars' esan, "tha fàinne òir agam an so agus bheir mi e do 'n té agaibh a's feàrr a bheir a chreidsinn air an duine." A' cheud fhear a thàinig dhachaidh de na daoine thuirt a bhean ris, "Tha thu tinn." "Am bheil?" ars' esan. "O tha," thuirt ise. "Cuir dhiot do chuid aodaich 's bi a' dol a laidhe." Rinn e so; agus 'n uair a bha e anns an leabaidh, thuirt i ris, "Tha thu nise marbh." "O am bheil?" ars' esan. "Tha," thuirt ise, "dùin do shùilean 's na gluais làmh no cas." Agus bha e so marbh. Thàinig an so an dara fear dhachaidh, agus thubhairt a bhean ris, "Cha tu a th' ann." "O nach mi?" ars' esan, "O cha tu," thuirt ise.

'S dh' fhalbh e 's thug e a' choille air. Thàinig an so an tritheamh fear a dh' ionnsuidh a thaighe fhéin, agus chaidh e fhéin 's a bhean a laidhe, 's chaidh gairm a mach am màireach chum an duine marbh a thiodhlacadh ; ach cha robh a bhean-san a' leigeil leis-san éiridh gu dhol ann. 'Nuair a chunnaic iad an giùlan a' dol seachad air an uinneig dh' iarr i air a bhi 'g éirigh. Dh' éirich e 'n so le cabhaig mhòir 's bha e 'g iarraidh a chuid aodaich 's e air chall, 's thubhairt a bhean ris gu 'n robh a chuid aodaich uime. "Am bheil?" ars' esan, "Tha," ars' ise. "Greas thusa ort gus am beir thu orra." Dh' fhalbh e'n so 'na chruaidh ruith, agus an uair a chunnaic cuideachd a' ghiùlain an duine lomnochd a' tighinn, smaoinich iad gur duine e a bha ás a chiall, 's theich iad féin air falbh, 's dh' fhàg iad an giùlan, agus sheas mhairbh, agus thàinig duine a nuas ás a' choille, agus thubhairt e ris an duine a bha lomnochd, "Am bheil thu 'g am athnachadh?" "Cha 'n 'eil mise," ars' esan "'gad aithneachadh." "O cha 'n 'eil; na 'm bu mhi Tòmas dh' aithnicheadh mo bhean féin mi." "Ach car son" ars' esan, a tha thusa lomnochd?" "Am bheil mi lomnochd? Ma ta, thubhairt mo bhean rium gu 'n robh m' aodach umam." "'S i mo bhean 'thubhairt riumsa gu 'n robh mi fhéin marbh," ars' a' fear a bha 's a' chiste." Agus an uair a chuala na daoine am marbh a' bruidhinn thug iad na buinn asda 's thàinig na mnathan 's thug iad dhachaidh iad, agus 's i bean an duine a bha marbh a fhuair am fàinne, agus chunnaic esan an sin triúir cho gòrach ris an trúir a dh' fhàg e aig an taigh, agus thill esan dhachaidh.

Agus chunnaic esan an sin bàta a' dol a dh' iasgach, agus chùnntadh dà dhuine dheug a' dol a steach do 'n bhàta,

agus an uair a thàinig i gu tìr cha robh innte ach aon duine deug. 'S cha robh fios cò am fear a bha air chall. Agus am fear a bha 'g an cùnntadh cha robh e 'ga chùnntadh fhéin idir, agus bha esan a' coimhead so. "Ge dé an duais a bheir sibh dhòmhsa na 'm faighinn am fear a th' air chall oirbh?" "Gheibh thu duais air bith ma gheibh thu 'n duine," thubhairt iadsan. "Deanaibh," ars' esan, "suidhe ri taobh a chéile ma tha." Agus rug e air siulpan maide, agus bhuail e an ceud fhear," Bitheadh cuimhne agamsa gu 'n robh thu fhéin innte." Lean e air am bualadh gus an d' fhuair e nàire dà dhuine dheug 's e 'cur fuil gu feur orra, agus ged a bha iad pronnta agus leòinte cha robh comas air, bha iad toilichte air son gu 'n d' fhuaradh an duine a bha air chall, agus air chùl pàidheidh 's ann a rinn iad cuirm do 'n duine a fhuair am fear a bha air chall.

Bha loch aig tuath Sgìre ma Cheallaig air am bitheadh iad a' cur éisg, agus ars' esan "'S ann bu chòir dhuibh an loch a thràghadh gus am faigheadh sibh iasg ùr thun na Cuirme;" agus 'n uair a thraghadh an loch cha d' fhuaradh dearg éisg air ach aon easgann mhòr. Thubhairt iad an so gu 'm b' i sud a' bhéist a dh' ith an t-iasg orra. Rug iad oirre an so agus dh' fhalbh iad leatha gu 'bàthadh 's a' mhuir; agus an uair a chunnaic esan so dh' fhalbh e dhachaidh, agus air an rathad, chunnaic e ceathrar dhaoine a' cur suas mart gu mullach taighe gus an itheadh i am feur a bha 'cinntinn air mullach an taighe. Chunnaic e 'n so gu 'm bu dhaoine gun samhuil sluagh Sgìre ma Cheallaig. "Ach," ars' esan, "dé 'n duais a bheir sibh dhómhsa," 's bheir mi nuas am feur?" Chaidh e 's gheàrr e 'm feur, thug e do 'n mhart e, agus, dh' imich e roimhe. Chunnaic e 'n so duine a' tighinn 's mart

aige ann an cairt, agus dh' aithnich daoine a' bhaile gur h-e goid a' mhairt a rinn am fear so. "Agus 's e bu chòir mòd a chur air." Mar so rinn iad; agus 's e 'n ceartas a rinn iad an t-each a chur gu bàs air son a bhi 'giùlan a' mhairt.

Agus gu dearbhadh a thoirt dhuibhse gu 'm bheil an sgeulachd so fìor 's e so a thug air *Iain Lom am Bard* a chantuinn:—

" Mar lagh nan linntean nach maireann
A bha 'n Sgìre ma Cheallaig
N uair a dhìt iad an gearran 's a' mhòd "

*An Gaidheal.*



## AN TAILLEAR AGUS NA BUIDSICHEAN.

" Bha e urramach 'n a thaillear."—*Donnachadh Ban.*

---

Mur biodh na taillearan gu nadurra cridheil, aighearach, cha bhiodh an sean-fhacal a' cur "Ciad taillear gun bhi sunndach" am measg nan nithean sin a bha e doirbh, no eadhon eucomasach, 'fhaotainn. Faic an taillear an uair a gheobh e mach air dorus an tighe! An saoil thu an teid e a ghabhail a chuairt gu h-athaiseach, ciallach, cho socair ri fear

air tiolacadh ? Mo creach is e nach teid ! Is ann a chi thu e a' toirt nan sìnteag 's nan surdag as thar an reidhlein. Cha chum rathad-mor no callaid ris—cha 'n fheith e ri bhi 'fosgladh cachaileidh no 'streap garadh-tota, ach m' an abradh tu " Seachd," tha e thairis orra le duibh-leum cho aotram luth-chasach ri earbag nan tom. Is ann a bheir e am chuimhne-se mart a bhios 'g a beathachadh a stigh fad a' Gheamhraidh, a' chiad uair a gheobh i mach air maduinn chubhraidh Earraich. Faic i 's a sailtean os cionn barr a breamain, a' cur nan car dhi—a ceann 's a h-earr ri adhar uair mu seach ! Agus nach 'eil so gu léir mar a bhiodh suil againn, agus mar a bu choir dha ? Tha e cheart cho nadurra do 'n taillear, no do fhear sam bith a tha air a chubadh a suas ann an tigh fad fin-foineach an latha, e fein a ghiulan air a' mhodh so, 's a tha e do 'n bhó bhochd nach fhaca grian no speur fad a' Gheamhraidh. Tha doigh no dha ann air anail a leigeil agus fois a ghabhail,—direach a reir na dreuchd no na h-oibre a tha aig neach. Ma 's gobhainn no fear aig am bheil obair throm, ghoirt, a tha ann, is solas agus faochadh dha suidhe am measg a theaghlaich 's an fheasgar an uair a tha 'obair seachad, no eadhon ceum a ghabhail, le 'bhalachan aige air laimh, a dh-fhaicinn ailleachd agus maise na cruitheachd. Ma 's cleireach no maighstir-sgoile a tha ann, gabhaidh e 'anail rud-eigin mar a ghabhas an taillear, no ma dh' fhaoidte ann an tilgeil a' chabair no na cloicheneirt. Mar so chi sinn nach e idir dith saothaire no oibre a bhi gabhail fois, ach, iomadh uair gur e muthadh oibre an fhois a's fearr agus a's freagarraiche do dhuine. Thug ar sinnsearan an aire do 'n ni so, oir, nach d' thuirt iad anns na sean-fhacail, " An uair a bhios Murchadh 'n a thamh bidh

e 'ruamhar," agus, "Faochadh gille 'ghobhainn,—bho na h-uird gus na builg."

Cha 'n e mhain gu 'm bheil na taillearan an coitcheannas aotram, uallach 'n an giulan ach cha 'n 'eil daoine ann is sunndaiche no is toighiche air amhuiltearachd a's a' h-uile gne fhearas-chuideachd,—agus co bheir barr orra air na h-orain?

Is math a tha cuimhne agam an t-eagal a bhiodh oirnn, a's sinn 'n ar clann bheag, an uair a thigeadh an taillear, Donnachadh Mac Neill—agus bu chridheil, laghach e—a dh-obair do 'n tigh againn. Cha b' urrainn tuilleadh fiamh a bhi oirnn roimh leoghan beucadh na bhiodh oirnn ar sron a chur a stigh air an dorus far am biodh e ag obair; agus cha chuireadh urchair á gunna tuilleadh geilt oirnn na chuireadh esan an uair a dhuineadh e an siosar-mor le fead, na 'n tigeamaid dluth air. An deigh sin uile cha 'n iarramaid e dh' fhalbh. Cha 'n fhaigheamaid o cheann gu ceann d' an bhliadhna àbhachd a b' fhearr na bhi ag eisdeachd ris ag innseadh na chunnaig 's na chual' e air a thurais, agus b' iomadh sin, oir, "bu lionmhor tubaist an tailleir."

Bha aig an taillear gille og, ris an abair sinn Cailein, ag ionnsachadh a cheird agus cha 'n iarraidh Donnachadh n' a b' fhearr na bhi a' toirt a' char á Cailein agus a' cur ghnoth-uichean neo-chomasach mar fhiachadh air; agus sin uile gun urad agus smeideadh gaire a dheanamh. Air latha araidh fhuair an taillear fios cabhaig gu dol a dh-obair do thigh an tuathanaich ann am Bealach-na-mona. Bha iomradh am fad 's am farsuingeachd feadh na duthcha gu 'n robh buidseachas air an tigh, agus a mach o 'n taillear fhein agus h-aon no dha eile cha robh a' bheag d' am b' aithne an t-aite nach robh a'

toirt lan gheill do 'n bhiubhas. Ma bha buidsichean an aite sam bith eadar Maol-chinntire agus Barra bha iad ann am Bealach-na-mona. Theireadh duine gu 'n robh e air a dheanamh air an son,—aite uaigealta, fàsail, air a chuairteachadh le boglaichean 's le criathraichean ris an deanadh cridhe nan doideagan 's nan glaistigean teòisinn. Ach cha 'n e mhain gu 'n robh Bealach-na-mona coltach ri aite a thàladh an leithidean so, agus a bha anns gach doigh freagarrach air son an ubagan 's an iopannan a chur an gniomh,—bha gu leoir de dhaoine 's a' choimhearsnachd a bheireadh am boidean 's am mionnan gu 'm fac' iad fein agus gu 'n d' fhairich iad cuid d' an droch chleasachd an àm a bhi 'gabhail an rathaid chuil, anmoch a dh-oidhche, eadar Tigh-an-triubhais* agus an Caolas. Co nach cuala mar a lobhair 's a liodair 's a mhi-ghnathaich iad an Drobhair Mor, uair a bha e 'tilleadh dhachaidh anmoch á Tigh-an-triubhais, an deigh a bhi fad an latha air Faidhir a' Chlachain ? Cha d' fhuair e os a chionn gus an latha 'n diugh, agus tha e ag radh nach gabhadh e an saoghal agus dol air 'ais leis fein a rithist air an rathad cheudna, eadhon ann an geal an la sholuis !

Bha lan fhios aig gille an tailleir mar a thachair do 'n Drobhair Mhor agus do iomadh aon eile, 's cha chluinneadh e an t-iomradh a bu lugha air dol a choir an tighe. Thuirt e gu 'm faodadh an taillear dol ann ma bha e gun suim, gun churam d' a bheatha ; ach air a shon-san ged a bhiodh a h-uile snathain aodaich ann am Bealach-na-mona air a chaitheadh 'n a luideagan, agus a h-uile duine gun snichdean a chuireadh iad m' an cuirp, nach rachadh esan a dh-obair ann, nach laidheadh, agus idir, idir, nach caidleadh e oidhche

* An tigh-osda.

's an tigh. Dh' fheuch an taillear an da chuid le durachd agus le fochaid air a chur bharr a bheachd, agus theab 's gu 'm fairtlicheadh air ; ach mu dheireadh, chuir e iompaidh air Cailein gu dol leis, agus moch air maduinn an ath latha thog iad orra,—an taillear gu togarrach sunndach, ach Cailein bochd, lan geilt agus amharuis.

Air feasgar a' chiad latha, rinn Donnachadh-taillear guth air mac an tuathanaich ; dh' innis e dha an t-eagal a bha air Cailein roimh na buidsichean, agus thuirt e ris e 'dhol fo 'n leabaidh anns an robh esan agus Cailein ri cadal, agus an uair a bhiodh iad direach dol a thuiteam 'n an cadal, e 'chur a dhroma fo urlar na leapach agus a togail a suas uair no dha a chur eagail air Cailein. Cha d' iarr mac an tuathanaich na b' fhearr, agus goirid m' an do ghabh an taillear agus Cailein mu thamh, chaidh e air a mhàgan fo 'n leabaidh agus rinn e deas air son a' ghnothuich. An deigh dol a laidhe,—an taillear air an taobh-beoil agus Cailein air an taobh-cuil,—cha robh 'shaod air Cailein gu 'n caidhleadh e idir ach a' sior-bhruidhinn air buidsichean, agus an taillear, ma b' fhior e fein, a' magadh air air son a bhi cho faoin. "Caidil," ars' an taillear, mu dheireadh, "tha mi seachd sgith dhiot fein agus de d' bhuidhsichean,—cha chreid mi gu 'm bheil an leithid idir ann gus am faic no 'm fairich mi iad." Thionn-daidh an taillear a chulaobh ri Cailein, a thug osann throm as, agus shocruich iad iad fein air son cadail. Is gann a neadaich iad an cinn anns na cluasagan, an uair a mhothaich Cailein an leabaidh ag eiridh suas fodha mar gu 'm biodh crith-thalmhainn ann. "Ni-math g' ar teasraiginn, sin iad !" ars' esan, 's e 'toirt leum-buic a nunn air meadhon an urlair,—"nach d' thuirt mi ribh gu 'n robh buidsichean ann." Cha

b' urrainn do 'n fhear a bha fo 'n leabaidh cumail air fhein ; rinn e glag gaire, agus ma rinn, rinn an taillear. Bha Cailein bochd fo leithid de bhalla-chrith 's nach b' urrainn da toiseachadh leotha no tlachd a ghabhail anns an spurt ged a chunnaic e ciod a b' aobhar dhi. Ged nach do chaidil e moran an oidhche sin, dh' aidich e gu 'n do chuir cleas an tailleir—oillteil 's mar a bha e,—gu buileach as a cheann, o'n latha sin, gach creideamh ann an buidseachas, gisreagan agus a h-uile gne shaobh-chrabhaidh.

MAC-MHARCUIS.



## COMHRADH NAN CNOC.

*(Bho 'n Teachdaire Ghaidhealach).*

---

FIONNLADH PIOBAIRE, AGUS PARA MOR, AN OIDHCHE MU 'N D' FHAG IAD GLASCHU.

FIONN.—So! so! a Pharuig, tha 'n t-am dhuinn cadal. Tha *Mhaighdean-Mhorairneach* a' falbh gu math moch. Chunnaic mi fhein an sgiobair.

PAR.—Gruagach mo ghraidh cha b'e sin ach a h-abhaist; te na moch-eiridh! Ach ged a ghluaiseadh i fhein, 's a h-upraid m' am blais an t-eun an t-uisge, 's e Paruig nach biodh diombach; is fhad an oidhche gu latha gus am fag mi 'n t-uamhas aite so.

FIONN.—Cha 'n uilear dhuinn a bhi air ar cois aig ceud ghairm a' choilich.

PAR.—Sin a' ghairm shurdail nach cuir air do chois 's an aite so thu. B'e bhi cur an uain do charn an t-sionnaich, coileach a chur do Ghlaschu. Ged is iomadh cailleach mhor, laidir a tha 's an duthaich againn, a' trusadh uibhean a's chearcan, airson an cur do Ghlaschu, cha chuala mi goc circe, gun ghuth air ghairm coilich o 'n thainig mi ann. Ach nach coma co dhiubh, fhad 's a tha 'n duine truagh ud a' muigh air a' chabhsair, a' spaisdearachd 's a' glaodhaich fad na h-oidhche. An cluinn thu 'n drast e? Gu dearbh a fhleasgaich, mar thuirt am mada-ruadh ris an fheannaig, " Cha toir do cheol á cuideachd thu." Cha 'n 'eil do ghuth ach reasgach, agus cha 'n nàr dhuit; cha 'n iongantach thu bhi sgith de 'n chabhsair; agus gu dearbh tha mi fein ann. Tha mi co bruite sgith an nochd fein 's ged a bhithinn a' siubhal a' mhonaidh fad seachdain.

FIONN.—Cha d' rinn mi fhein moran coiseachd an diugh; bha eagal orm, gu 'n caillinn mo rathad, agus cha do leig mi 'n t-each-odhar as mo shealladh fad an latha, am fad 's a bha mi 'ceannach trealaich bheaga do 'n teaghlach.

PAR.—Cha b'e sin domhs' e. Cha bhi mi 'n Glaschu an da la so a rithist; agus thar leam gu 'm faicinn na b' fhiach 'fhaicinn ann. An saoil thu, a mhic cridhe, nach robh mis' an diugh air tòrradh. Bha mi 'n sud a' staraineachd o aite

gu h-aite gus an d' fhuair mi mi fein ann an luchuirtibh a' *Cholaisde*, aite cianail, samhach, far nach do thachair duine orm, gus na bhuail an t-uaireadair mor, agus an sin thoisich dranndann de chlag beag a bha fodha. Ann am prioba na sul, bhruchd sgaoth a mach an sud 's an so de sgoileirean le 'n tonnagan ruadha, mar gu 'm faiceadh tu tom sheangan anns an sathadh tu do bhata. Tachraidh na daoine ged nach tachair na cnuic. Co 'thainig orm an so ach Calum og. Mac an deagh athar, 's e rinn an caoimhneas rium. Leig e ris domh iongantais an aite. Chunnaic mi 'n sud barrachd leabhraichean na shaoil leam a bhi air aghaidh an t-saoghail. An uair a rainig sinn an t-sraid, faicear an torradh a' tighinn a nuas 'n a aon mheall dubh ; an carbad mor fein anns an robh an giulan, mar gu 'm biodh cnap soithich ann, 's a beul foidhpe ; ach an uair a theann e oirnn 's ann an sin a bha 'n riomhadh ! Bha an carbad fein air a chomhdachadh le sar eudach dubh; oir de shioda geal mu 'thimchioll; bara-bhidein ard air gach oisinn, le cnaip òir os an cionn ; stiallan fada de riobainean sioda crochta riutha; agus mar shuaicheantas broin agus bais, dealban chlaigeann agus chnamh air an tarruing air fiamh an òir air gach taobh dheth. Agus cha 'n fhoghnadh sin, marbhaisg orra! ach na h-eich fein, na bruid-ean bochda, 's mairg a dheanadh amadain diubh—bha iad an sud agus brat air a' h-uile fear dhiubh, agus bad de dh-itean dubha 'n a cheann. An saoil thu an robh 'g a chaoibh, ach aon seisear. Bha iad so a' falbh roimh 'n ghiulan; curraicean maola, dubha air an scrogadh mu mhullach an cinn , sgonn de bhata goirid ann an laimh gach fir dhiubh ; agus iad a' coiseachd, na daoine truagha, gu tursach, trom, le 'n suilibh ri lar mar gu 'm biodh an cridhe gu sgaineadh. " Mo

thruaighe," a deir mise ri Calum, "'s iad so cairdean an fhir nach maireann." "Cia air bith" ars' esan "mar tha sin, tha latha math acasan an diugh, air a thailibh. Ach leanamaid iad do 'n Chladh, agus chi thu 'n sin deireadh a' ghnothaich."

FIONN.—An ann do 'n Eaglais mhoir a chaidh iad? Nach bochd nach robh mise leat, 's gun do gheall mi do Lachlann nan ceistean dol g'a h-amharc.

PAR.—Mata, is fiach i a faicinn: ach b' e sud ait' an uamhais. An eaglais fein na h-aon mheall mor, glas; uamh-achan eagalach le dorsaibh meirgach, iaruinn a stigh foidhpe, agus iad lan, mar dh' innse dhomhsa, de dhaoine marbha. Bha 'n cladh so co farsuing ri dail a' gharbhain, agus leacan lighe co dlu air a cheile, 's gur gann a gheibh an ionndagach fein a ceann a thogail 'n am measg. An saoil thu, ged a b' e 'n latha geal a bh' ann, nach robh sgath orm; bha fuaim co fas aig a' h-uile ni. Ma dheireadh 's ma dhiu, thainig an torradh; ma bha e fada gun tighinn cha robh e fada dol seachad. Bha 'n uaigh reidh, glan, agus an t-urram dhasan air cul sluasaid a bha cur a stigh na h-urach. Is fad o'n chuala mi, "So mar theid na h-eich do 'n mhuileann, sud mar thig iad as." Air falbh ghabh a' h-uile carbad diubh sios an t-sraid, 'n an deann ruith. Chitheadh tu 'n carbad mor fein, 'n a ghàbard luidneach, mar bha e, 's an turaman-aich sios le cach; na claiginn agus na cnamhan mar gu 'n leumadh iad anns na speuraibh; agus cha 'n e sin uile, ach luchd nan curraicean maola, a ghraisg! bu mhis' am burraidh bochd, a bha 'gabhail truais diubh; co a bh' annta ach luchd-tuarasdail. Co ach iadsan! 'n an deann ruith a sios an t-sraid, co aoibhinn, aighearach 's ged a bhiodh iad air banais. Stad thusa gus am faic mise Lachann nan

Ceistean ; tha mi air mo bhodhradh leis ; cha chluinnear aige ach am fasan Gallda, biodh daoine beo no marbh ; ach ma tha e 'n dan dhomhs' 'fhaicinn, cuiridh mi 'ghlas-ghuib air an deigh na chunnaic mi 'n diugh.

FIONN.—Tha Lachann gle fhada 's a' bheachd sin, agus cha 'n fheudar 'aicheadh nach robh moran eireachdais 's an doigh thorraidh a dh' ainmich thu.

PAR.—Eireachdas, an d' thubhairt thu ? Gnothach co mi-chiatach 's a chunnaic mi riamh ; an saoil thu na 'm bitheamaid fein a' dol do 'n Chill, am b' eireachdas e a chuireadh onoir ort, brat-mairbh a chur air an each bhan agad, agus bad fraoich, no dos do itean dubha a chur 'n a mhuinge ? Tog dheth.

FIONN.—Tha na cleachdan sin tlachdmhor, no mi-chiatach a reir gnath na duthcha 's an cleachdar iad. Chunnaic mise la anns nach bitheadh torradh eireachdail 'n ar duthaich fhein gun cheol na pioba ; ni ma dh' fhaoidte, 'chuireadh uiread sgreimh air Gall no air Sasunnach, 's a chuir na chunnaic thus' an diugh, ort fein.

PAR.—Is e sin iadsan a bhi gun tuigse ; agus a bhi gun chridhe. Tha 'phiob a nis a' dol á cleachadh air na co-dhailibh sin, agus theagamh gu bheil sin co maith ; ach cha chuala mi riamh *Baile Dhuneideann* agad fein, le nuallan tiamhaidh, 's tu falbh air ceann na cuideachda do 'n Chill, nach d' thainig tiomadh air mo chridhe, agus deoir air mo shuilibh.

FIONN.—Tha cheart phort sin fein tiamhaidh ni 's leoir, agus chunnaic thusa latha a chluichinn e co maith ris gach dara fear ; ach an cluinn thu mi a ghoistidh, 's e an ni a tha Lachann agus am ministeir fein a' ciallachadh 'n uair tha iad

'g ar n-earalachadh gus na fasain Ghallda a leantuinn, gu 'n gnathaicheamaid an riaghailt agus an stuamachd, agus maraon an t-samhchair leis a' bheil iad a' dol mu 'thimchioll.

Par.—Tuigidh mi sin. Gu dearbh bha 'chuid sin de 'n ghnothach mar bu choir dha a bhi. Bha 'n uaigh ann an sud gu h-ullamh, reidh. Cha chluinneadh tu focal ard aig fear seach fear; cha robh connsachadh m' an cheart leaba, mar is tric a thachras 's an duthaich againne. Cha robh iad a' seanachas thall 's a bhos mu ghnothaichibh faoine; cha 'n fhacas fiamh ghair air gnuis; agus cha do charaich duine o 'n uaigh gus an robh gach ni seachad.

Fionn.—Nach robh eireachdas an sin, seach mar tha sinne air uairibh a' faicinn?

Par.—Gu deimhin thaitinn sin rium gu h-anabarrach, ged bu shuarach leam gach spailpeanachd eile a bh' ann. B' fhearr leam bhi air mo ghiulan do 'n Chill air a' charbad bheithe, air guaillnibh mo luchd-duthcha, na 'sa charbad is riomhaich' a dh' fhalbh riamh air cuibhlichibh; agus bu taitniche leam aon deur a shileadh mo choimhearsnaich air m' fhoid na ged bhiodh na miltean de 'n chomunn chealgach ud air thuarasdal 'g am chaoidh.

Fionn.—Thachair e dhomh. Is dona 'fhreagras cealg agus morchuis aig an uaigh. Ach innis so dhomh a Pharuig, cionnas a chord an Eaglais mhor riut? Co dhiubh is briagha i no cach?

Par.—Chuir thu ceist air Paruig. Bha e co furasda dhomhsa innseadh dhuit co 'n reul 's aillidh 's an iarmailt, a's innse dhuit co an Eaglais is riomhaiche 's a' bhaile so. Tha de dh-eaglaisean ann, na dheanadh baile mor iad fein, agus tha gach aon diubh eireachdail ni 's leoir; ach air a

shon sin sin uile, is ann a tha i sud, mar a' ghealach am measg nan reul. Tha te bheag bhinneach, eile lamh rithe nach deanadh tigh-seisein d' i. Tha mis' ag radh riut gu bheil cneasdachd direach 'n a gnuis. Tha uiread eadar - dhealachaidh eadar i fein, agus na h-eaglaisean ura, gogaideach a tha iad a nis a' togail, 's a tha eadar seana mhinisteir aosda, dreachmhor, le 'shuilibh tlath, le chiabhaibh liath, agus sgaomaire de shearmonaich og, a tha fo bharrachd speis da fein, na fo iomaguin mu dhaoin' eile. Ach 's i mo bharail fein gu bheil tuile 's a choir de eaglaisean ann.

FIONN.—Cha 'n urrainn sin a bhi.

PAR —Is urrainn. Cha tachair dithis ort a tha dol do 'n aon eaglais; agus nach cluinn thu 'n t-aon chonnsuchadh truagh aca m' an aidmheil ud, agus m' an aidmheil ud eile, a's a h-uile fear co fada 'n a bheachd fein ris an fhear eile.

FIONN.—Tha leithid sin ann; ach tha dochas agam gu bheil iad am bitheantas a' togail air an aon steidh ged tha eadar-dhealachadh baralach eadar riu an cuid a nithe. Cha 'n 'eil connsachadh de 'n t-seòrsa sin 'n ar measg-ne, ach tha ni co mi-chiatach ann; daoine 'their riut gu bheil iad de chreideamh an athraichean, de chreideamh a' mhinisteir, an t-sagairt, no an easpuig, nach urrainn innseadh cionnas, no c' arson.

PAR.—Tha an leithide sin ann; agus tha e 'n a dhearbadh nach 'eil creideamh ceart aca. Far nach 'eil meas air an fhearann, cha bhi fothrais mu na criochan. Ach an creid thusa na chuala mis an diugh, gu bheil corr a's da fhichead mile anns a' bhaile so nach 'eil a' dol do eaglais eadar da cheann na bliadhna.

FIONN.—Tha mi 'creidsinn gu bheil moran ann gu

dearbh a tha gle shuarach mu na gnothaichean sin ; ach air a shon sin, is iomad fear, mo thruaigh ! nach 'eil a' dol do 'n eaglais, a chionn nach 'eil aige de 'n t saoghal na dhiolas airson aite-suidhe. Cha 'n ionann agus sinne. Cha 'n fhaigh daoine 's an aite so an t-uisge fein gun a cheannach.

Par.—Mata, cha 'n e sin duinne e. Na 'm biodh a' h-uile goireas eile mar an t-uisge, bha sinn sona dheth. Ach mur urrainn doibh dioladh airson aite-suidhe 's an eaglais 's an aite so, is urrainn doibh do reir coslais dioladh air son an oil. Chunnaic mi 'nochd fein, ar sraidean Ghlaschu, barrachd grainealachd agus mi-riaghailt na 'chunnaic mi riamh am dhuthaich. Ciod a their thu ris a so a nis ? Ach gheibheadh tusa leisgeul dhoibh ged a spadadh iad Mairi agad fa chomhair do shul.

Fionn.—Marbhaisg air an olc ! cha toilleadh bean mo ghradh sin air neach sam bith. Ach a ghoistidh, ge nach gabh mis' an leisgeul, anns a' chàs sin, cuimhnich thusa an sluagh anabarrach a tha ann an Glaschu. An saoil thu na 'm biodh a' h-uile baile beag, mosach a th' againne air feadh na Gaidhealtachd an ceann a cheile, nach iomad mi-riaghailt a chitheadh tu ? Cha 'n e gu bheil iad glan fhalamh dheth mar tha. Tha daoine gle shiobhalt fhad 's nach 'eil iad a' tighinn trasd air a cheile, is cha tugainn buidheachas doibh. Nach samhach na caoirich fein ag ionaltradh am fad 's a tha farsuingeachd an t-sleibh aca ; ach dumhlaich a stigh do 'n fhang iad, agus faic mar dh' eireas iad air a cheile : is ceart mar sin na daoine.

Par.—Sin thu rithist. Cha dean mise bealach nach duin thusa. Ge olc 's a' bhaile-mhor iad, a' bheil iad moran ni 's fearr air an duthaich ? A' bheil cuimhn' agad co liugha ait'

's an do dhiult iad cuid na h-oidhche dhuinn? An cuimhne leat an trusdar caillich a dh' iarr orm mo phathadh a thoirt do 'n tobar, agus a' chuinneag lan aice 'n a laimh? Seall mar theab iad an cleoca sgarlaid sin, a th' agad mar gu 'm biodh seun ann fo d' cheann a' h-uile h-oidhche, a ghoid uait? Ma 's iad riobainean do phioba, nach do ghoid iad? An cuimhne leat idir mar bha iad a' crannadh nan dorsan, 's nan uinneagan a' h-uile h-oidhche mar gu 'm biodh eagal orra gu 'n tigeadh na Frangaich fo latha, ged a bha mada mor, grannd ac' air slabhruidh aig ceann an tighe, le craos air a' bheist a chuireadh eagal air Ailean-nan-con fein, ge gaolach mu na coin e. Bi thus' a' bruidhinn, ach m' eudail an duthaich far an coidheas an oidhche no an latha; agus ann an am gabhail mu thamh, far an suarach co dhiu a tha 'n crann air a chomhla bhreoite no nach 'eil.

Fionn.—Mata, 's priseil sin fein, tha mi 'g aideachadh.

Par.—Dh' aidich thu mu dheireadh e, a's cha b' ann le d' dheoin—gu dearbh—gu dearbh is tusa 'sheasas na Gaill!

Fionn.—Dh' aidich mi 'n fhad ud, ach air a shon sin cha 'n aidich mi 'm feasd, nach 'eil moran, moran de dhaoine fiachail, cneasd agus ceanalt' air a' Ghalldachd. Nach b' eireachdail an co'-thionail a chunnaic thu air an t-sabaid fa dheireadh, agus da-rireadh bu bhlasd an t-searmoin a fhuair sinn.

Par.—Tha na daoine tlachdmhor gu leoir, ach arson na searmoin—

Fionn.—Nach do thaitinn i riut? Tuigidh na Gaidheil a nis o gach aite beagan de 'n Bheurla. Tuigidh tus' i, dh' aon chuid.

Par.—Cha tuig, Fhionnlaidh, agus is dithis duinn sin, thu

fhein, agus mise; ged a bha sinn air a' mhachair, cha ruig sinn a leas moit a chur as ar Beurla, mar a ni a h-uile peasan a chuir a chas air cabhsair. An saoil thu ged a tha gabhail an rathaid mhoir againn, an tuig sinn searmoin; agus a dh-innseadh na firinn, cha do choinnich a Bheurla sin riamh mi fathasd a dhruigh air mo chridhe. Tha i maith gu leoir ann an gnothaichibh, ach tha 'n tubaist oirre 's a' chrannaig. Ach o 'n thainig sinn air an t-seanachas, nach don' an ceartas a tha sinn a' faotainn a mach air a' Ghalldachd, nach 'eil iad a' toirt duinn teagasg 's a' chanain a thuigeas sinn. Is ard, ladarna a labhras na Gaill mur faigh iad Beurla againn, ach feuch co bheir Gaidhlig dhuinne, 'n uair theid sinn a mach?

Fionn.—Cha 'n ionann idir an da ghnothach d' a cheile; ach gun an seanachas a leantuinn ni 's faide, a' bheil iomradh idir agad air an tuath chneasd a chunnaic sinn, a h-uile fear dhiubh mar mhinisteir 'n a theaghlach, co ciallach, stolda, nach ceadaicheadh facal ard no olc sam bith m'an timchioll? An do leig thu air di-chuimhn' an duine beannaichte sin, *Mr. Ponton*, a thug dhuit an leabhar math sin a th' agad air do shiubhal; agus a liugha earail agus comhairle mhath a thug e ort am fad 's a bha thu 'n a theaghlach? C' ait' am faigheadh tu a leithid ad dhuthaich?

Par.—Tha iad ann, agus tha dochas agam gur ann an lionmhoireachd a bhios iad a' dol. Bha esan 'n a dhuine cneasda, gu dearbh; b' fhearr leam mo shaothair a thoirt dha air a leth-luach, na do dhaoin' eile air an lan thuarasdal. Mo bheannahd 'n a chuid, 's na chuideachd!

Fionn.—Mar sin. 'S mi tha 'n a chomain; ma chuireas mi duinne-cloinne am feasd gu Galldachd, 's ann 'n a rathad a stiuras mi iad. Na paisdean bochda, 's eiginn doibh a bhi

as mo shealladh uair no uair-eigin. Thainig sin air a cheile a nis, a ghoistidh. Tha uainn a bhi 'cadal. Oidhche mhath dhuit !

PAR.—Mar sin duitse, fhir mo chridhe.

I. M'L.



## SGEULACHD:

### NA FIR-THURAIS, FEAR AN TIGH-OSDA, AGUS A' MHUILE-MHAG.

---

Is iomadh doigh iongantach a ghabhas a' mhuinntir phàiteach air an iotadh a chasgadh. Chunnaic mi o chionn bheagan bhliadhnaichean an sgeul a leanas, mu mhuile-mhàig no losgainn a bhi air a h-uisinneachadh chum na criche so le dithis a bha a' gabhail an rathaid 's an taobh deas. Bha iad a' faicinn an tigh-osda air thoiseach orra ; bha iad a' miannachadh am *mochthrath* 'fhaighinn, ach bha am pòca

falamh. "Ni so an gnothach," thuirt fear dhiubh, 's e 'togail muile-mhàig o thaobh an rathaid. Thug e seoladh d'a chompanach ciod a bha e ri 'radh 'n uair a thigeadh e a dh-ionnsaidh an tigh-osda; thuirt e ris e a ghabhail ceum socraich, agus chaidh e fein air adhart thun an tighe. Dh' iarr e guth de fhear an tighe; leig e 'fhaicinn a' mhuile-mhag 's dh' fheoraich e am b' urrainn da innseadh dha ciod an seorsa eòin a bh' ann. "Cha 'n e eun idir a tha agad, mo dhuine math," ars' an t-òsdair," "ach muile-mhag." "Cha 'n i ach eun," ars' am fear-turais. "Cha 'n 'eil annad ach burraidh a bhi 'saoilsinn gur eun a th' agad," fhreagair fear an tighe. "Cuiridh mi bodach uisge bheatha an geall riut gur eun a th' ann, agus fagaidh sinn a' bhreth aig a' cheud fhear a thig an rathad," ars' am fear-turais. Chaidh an geall a chur, agus cha robh iad fada a' feitheamh a' bhreithimh. Chaidh a ghairm a stigh agus innseadh dha gu 'n robh geall eadar a i fear-turais agus an t-osdair m' an chreutair a bha aca—co dhiubh a b' eun no muile mhag a bh' ann—agus gu 'n robh e air 'fhagail aige-san a radh co aca a bha ceart. "Leigibh 'fhaicinn domh an creutair," ars' am breitheamh; "cha chreid mi nach aithnich mi eun seach muile mhag." Thug iad an creutair a lathair, agus an deigh amharc air, thuirt e, "*Is e eun gun teagamh a th' ann.*" Chaidh an geall air fear an tighe; dh' òl iad am bodach uisge-bheatha eatorra, 's thog iad orra.

J. W.

Lag-na-h-Abhann, 1874.



# TURAS DHOMHNUILL DO CHAISTEAL NA BANN-RIGH.

[Le Iain Mac Phaidein].

---

Tha Dòmhnull bàn an Lagan Dùrain,
Mar is nòs, gu grunndail ciallach,
Bheir e comhairle 's a mhionad
'S cha 'n fheum thu 'sireadh na a h-iarraidh ;
Nochdaidh e gu toileach dhuit,
An dòigh 's an dian thu ruc, 's cruach-mhòna,
Mar a stiùrar long no bàta,
'S mar a chàras tu do bhrògan,—
'S a h-uile dad.

Gur h-iomadh bliadhn' a tha e 'g altrum
A bheachd, 's a bheil e cìnnteach.
'Se so am beachd, 's cha suarach e,
A th' aig air uachdar ìnntinn ;
'Se sin na 'n d' fhuair e còmhradh,
Ris a' Bhann-rìgh chóir, mar theireadh e,
Gu 'n ceartaicheadh e h-uile nì,
'San rìoghachd so, 's do dh-eilthirich ;—
Air bheagan dragh.

Nach 'eil mu 'n Chùirt, cha dian e àicheadh,—
Neach, a bheag ni 's fheàrr na burraidh.
'S gu 'm b' fheàrr do 'n dùthaich iad bhi ás
A chionn cha dian iad math do dhuine;
Moran fòghlum còmhradh riaspach
'S ailis-bhialain aotrom,
'S gun eanachainn anns na cinn aca,
Ni mo na chìt 'san aotroman
Thig as a mhart.

Tha Dòmhnull rud beag ceann-laidir,
Thig pàirt d'a chainnt gun fhiosd' air,
Cha 'n 'eil moran maoin aige,
Oir b' fheàrr leis daonnan gliocas.
Ach oidhche shónraicht, chaidh a ràdh,
Mun deach e tàmh, bha 'mhisg air,
Ach gabh e shuipeir fallain slàn
De dheadh bhuntàta 's piocach
Mu 'n d' thug e srannd.

Mu mheadhon oidhche thug e leum ás
'S dh-éirich e o 'n chluasaig
'Na shuidhe dìreach anns an leabaidh
'S fhallas air a' ghruaidhean,
" Dùisg 'us éisd mo dhìomhaireachd,
Mu 'n toir an dìchuimhn uam e.
Iseabal, a ghràidh mo chridh,
An toir thu brìgh á bruadar,—
An cluinn thu so?



Thainig teachdaire o'n Bhann-righ,
Nall 'na dheann g'am iarraidh,
Litir shéilichte 'na phòca,
'S briathran beòil bha briagha.
Dh' fhalbh mi ged nach fios dhomh ciamar,
Mur robh mi air sgiathan,
Bha mi taobh 'stigh na cachla,
Mu 'n dh' fhairich mi gu'n thriall mi,
Gu 'n robh mi 'n sud.

'S e chuir spleumas air mo shùilean,
Na bha mheas a lùbadh gheugan,
Cha 'n fhacas riamh a leithid de dh' àite,
O'n bha Adhamh an Gàradh Eden,
Bha gach rathad mor 'us bealach,
'S fir 'g am faire mar a dh' fheumadh.
'S mu 'n d' rainig mi dorus a' chadha
Chosd mi na bh'agam de Bheurla,—
'S cha b' fheàirrd mi sud.

Bha gill' aig gille, air feadh an àite,
'Us fhreagradh iad le meur a ghluasad,
Am fearr a fhuair comannd air càch ann,
Gu 'n robh a shròn cho àrd ri Cruachan;
Com na spaglainn, stràiceil, pròiseil
A chionn a chòta bhi cho briagha;
'S ged bha na botuil air a bhòrd
Ri Dòmhnull cha d' thuirt e, a " bheil bial ort,
No 'm blais thu so."

Bha cam-chraos gàir' air seòrsa duine,
'S e 'na shuidhe thall mu 'm choinneamh,
Dh'aithnich mi gu 'n d' rinn mi dì-chuimhn',
Saoil an tug mi dhiom mo bhoineid,
Chuir mi suas mo làmh gu spìonadh,
Bhàrr mo chinn 's g'a cuir am phòca,
An tubaist cha deach m' fhalt-sa 'shlìgeadh,
Cha robh cìr ann 'o Dhi-dòmhnuich,
'S bha sud mar sud.

Dh' fhosgail dorus, rinn e dìosgan
Bha fuaim an t-sioda tigh'nn troimh 'n trannsa,
So i tighinn tha mi cìnnteach
'S an sturraicean grìsfhionn so mu 'm cheann-sa
Leis a' mhiapadh dh-fhàg mo thùr mi,
'S bhuail mo ghlùinean air a chéile,
'S truagh nach robh mi 'm feachd righ Phàraoh
'S anns gach plàigh a bh' anns 'an Eipheit,
Mu 'n robh mi so.

Dhiùc i stigh, mar reul a' boillsgeadh,
Com na loinn is aoibheil gàire,
'S cha 'n 'eil mo bhann-charaid 'san sgìreachd
Bhiodh rium fhìn a leath cho cairdeil
Rinn sinn crathadh làmh cho caoimhneil
'S ged a b' oighre mi air fortan,
'S ma 'n robh i tiota anns an t-seòmar
Rug i air sgòrnan air botul
'Us lìon i mach.

Lìon i gloinne mòr de 'n "Tòiseach"
'Thug seachd bliadhna 's còrr 's a' bhuiteal,
'S dh' at mo chridhe le toil-ìnntinn
'N uair a bhuail e shìos mo shlugan,
Ach ged thòisich mi air seanachas
Rinn mi dearmad air na cùisean,
'S le càsd a reiteachadh mo mhuineil,
Fàth mo dhunach, 's ann a dhùisg mi,
Mo chall 's mo chreach!

Thuirt a bhean—"leig leam-sa cadal,
'S beag mo thlachd de leithid de dh-ùbraid,
Chuala mis' o chionn a fada
Mu 'aisling caillich mar a dùrachd.'
Cha 'n 'eil brìgh, bheir neach tha beò ás
A ni do threòrachadh gu gliocas,
'S ann a dh' ith thu ghràidh a Dhòmhnuill
Tuillidh mòr 's a' chòir de 'n phiocach
Mar thuirt mi ruit."

"Cuist a chaillich, tog de d' chrìocan,
An e 'n spìocaireachd th' air d' aire.
Cha 'n 'eil breathnachadh ad inntinn,
Thuigeas nì de 'n tha mi cantainn.
O, nach gabh thu suim de 'm bhriathran,
Ach mar nì nach b' fhiach leat aithris.
Ithidh mi na bheil 'sa chliabh ud,
'S chi mi 'm bruadar ciadna 'n ath-oidhch.
Na abair diog."

## MAR CHAIDH NA CAIT A CHRUIDHEADH.

Le Iain Mac Phaidein.

---

Cha robh bothan anns gach còiseig agus cluaineig fhasgaich, ann an sealladh agus ann an éisdeachd onfhadh a' chuain shiar, eadar an Rugha-Murchanach, agus Maol na-h-Oa 'n Ile, anns nach cluinnteadh sgeul air Eóghan a' Chinn Bhig, an uair a chruinneachadh cuideachd còmhladh, a chur seachad na h-oidhche gheamhraidh ann an tigh coimhears-naich. Agus cha robh muinntir Lag-a'-chreagain dad air dheireadh air muinntir àite sam bith eile eadar an dà rugha a dh' ainmich mi; ann an eòlas air stàdagan an eich ruaidh aig Eóghan. Ach tha e air ìnnseadh dhuinn gu 'n d' eirich Pharaoh anns an Eiphit do nach b' aithne Ioseph, agus thainig ministear do Lag-a'-chreagain do nach b' aithne Eoghan, agus mar thuirt Dùghall MacPhail anns an Dàn, sin " Cath Alma "

" Thug an Russach ionnsuidh fhuilteach
Air an Tuirc le fòirneart."

Thug am Ministear a bh' ann a sud, ionnsuidh fhuilteach air Eoghan-a-Chinn Bhig, air son cuir ás da, ach tha Eóghan righinn, 's iomadh geamhradh a chuir e seachad. Cha 'n fhoghnadh leis a' Mhinistear a bhi 'g ràdh nach robh Eóghan ann a nis, 's ann a dh' fheuchadh e ri dhearbhadh a Eachdraidh nach robh Eoghan riamh ann. Rinn am Ministear Gilleasbuig

Ruadh 'na fhoirbheach agus gu cinnteach na 'n abradh am Ministear "gug" dh' abradh Gilleasbuig "gug gūg." Thainig duine mor bearteach as an Airde deas agus cheannaich e oighreachd Dhruim-buidhe ann an sgìreachd Lag-a'-chreagain, agus rinn e mòran atharrachaidh air an àite le bhi togail thaighean, ùra, agus a cur coille, thog e sreth thaighean, fo 'n aon mhullach, air son luchd obair, air 'n do chuir e mullach iaruinn, rud nach facas san àite riamh roimhe; ach leis nach robh lobhta no linntidh sam bith, fo iarrunn, chluinneadh tu guth nan sìontan gu math soillear 's tu ann ad suidhe aig taobh an teine cho soillear 's gu 'n d' thuirt Dughal Mac Uilleam gur h-iad taighean gasda bh' annta 'n uair a bhiodh an t' uisge no chlach-mheallain ann, do neach a bhiodh air acras tighinn a stigh ann a h-aon diu, a chionn gu 'n thugadh an fhuaim a bhiodh ri chluinntinn air an neach sin a chreidsinn gu 'n robh a mhuic-fheoil 'ga ròsadh air a' ghealbhan. Ach co-dhiù thachair air oidhche shonraichte, gu 'n d' thainig Gilleasbuig ruadh am foirbheach air thuras á Lag-a'-chreagain gu ruig an Druim-buidhe agus chuir e seachad an oidhche ann an tigh caraid dha féin ann an aon de na taighean ùra, a dh' ainmich mi, agus chuir e seachad a chuid bu mhò de 'n oidhche a' mìneachadh 's a' leudachadh air gòraiche na muinntir sin a bhios a' cost an ùine, ri ceòl gun fheum, 'us òrain amaideach faoin, sgeulachdan agus an leithdean sin. Bha duine eile a chòmhnaidh anns na taighean ùra, ris an abradh iad Paruig-Breac, bha Paruig air an oidhche ud 'na shuidhe aig taobh a theine féin 'n uair a thainig gille òg a mhuinntir a' bhaile a stigh "An tu 'h-ann, a Dhomhnuill?" arsa Pàruig, "c' àite an robh thu cur seachad na 'h-oidhche gus a so?" "Bha mi," ars' an gille," ann an tigh Iain 'ic Ailein." "Dé

tha dol a sin a nochd ?" arsa Pàruig, "Cha 'n 'eil mòran," ars' an gille. "Tha Gilleasbuig ruadh a Lag-a'-chreagain a stigh." "Tha iad an deidh foirbheach a dheanamh de Ghilleasbuig," arsa Pàruig. "Tha bhlàth 's a' bhuil," ars' an gille, "tha 'm Bìobull aige air a theangaidh." "Ciod e bha e toirt dhuibh ás a' Bhiobull an nochd ?" arsa Pàruig. "Thug e dhuinn ainmeanan na Fineachan a bha togail an Teampuill còmhla ri Nehemiah, agus mhol e foighidinn Iob, agus an làmh a bh' aig Noah air an t' saoirsinneachd." "Nach do chàin e neach sam bith ?" arsa Pàruig. "Cha do chàin," arsa 'n gille, "e neach sam bith ach am fear a thàtar a' càineadh gun stad an dràsd 'Eoghan a' Chinn bhig.'" "Eoghan bochd," arsa Pàruig, "cuiridh iad ás dha gu buileach air a' gheamhradh so—ach cha 'n 'eil fhios nach faic cuideigin e 'gearra-leum mu 'n tig an t-Earrach, agus mar gu 'm b' ann a leigeil fhaicinn dhoibh, nach 'eil e dol dad air ais, cha gabhainn-sa iongantas ged a bhiodh an leum sin an comhair-a-chùil, eadar an Garbh-lios agas Dùn-dà-ghaoth. Ach dé bha Iain Mac Ailein fein ag radh ris na cùisean agus gu sònnraichte, dé bha Mairi bhàn a màthair cheile ag ràdh ?" "Cha 'n 'eil," ars' an gille, "mar is math tha fios agabh," aig Iain Mac Ailein ach an aon fhreagairt, air son a h-uile rud a chluinneas e, agus 'se sin—"Tha fios air a sin, tha fios air a sin," agus 's iomadh uair a thuirt e na briathran sin a nochd, agus a thaobh Màiri bhàin cha d' thainig smid ás a ceann fad 's a bha mise stigh." "Tha mi dìreach 'gad chreidsinn," arsa Pàruig. "Ach a Dhòmhnuill," ars esan, "falbh a nùnn far a' bheil Iain griasaiche agus iarr air crioman ròiseid a thoirt dhuìt, agus faigh greim air ceathrar no chòignear de na balaich a's pongala a's aithne dhuit agus cuir a stigh far a

bheil mis iad." Dh' fhalbh an gille air a thuras, fhuair e na balaich gun mhoran dragh, ach cha robh an ròiseid cho furasda fhaotainn, ged a bha Iain griasaiche 'na dhuine cho fialaidh ri neach 's a' bhaile, mu ni sam bith eile a bh' aige, bha e fuathsach spìocach mu 'n róiseid, agus 'n uair a thill an gille leis a' chrioman a fhuair e, thuirt Pàruig gu'm feumadh iad a sheachd uiread eile, 's chaidh fear an déidh fir a chuir air falbh a dh' iarraidh tuillidh, gus an deach triùir a chur air falbh agus 'n uair a thìll an treasa fear, cha robh leith gu leòir de ròiseid aca ach dh' aithnich am fear mu dheireadh air briathran Iain nach ruigeadh neach leas dol a dh' iarraidh tuillidh ròiseid air an òidhch' ud, a chionn 'se thuirt Iain, ' sgriosaidh iad mise a cumail ròiseid riu, tha mi 'm feum an sgìreachd a chumail ann a ròiseid.' Ach co dhiu dh'fheumteadh an ròiseid fhaotainn, agus o nach d' thugadh Iain griasaiche dhaibh an còrr b' fheudar Lachann beag a mhac a thoirt a stigh ann an rùn dìomhair a' chomuinn, a bha cruinn ann a tigh Phàruig, agus air an robh Pàruig fein 'na cheann-suidhe-urramach, agus an sin chaidh Lachann beag a chur air falbh a ghoid na ròiseid air 'athair fein, o nach gabhadh i faotainn air dhoigh eile. An uair a dh' ionndrainn Iain griasaiche am meall ròiseid a bh' aig air an fhurm thug e glaodh ás ri mhnaoi a bh' ann an ceann eile an taighe glaodh a chualas air taobh a muigh an taighe "A bheil thu cluinntinn?" ars' esan. "Cha 'n 'eil mi bodhar," ars' a bhean. "Cha 'n 'eil fhios," ars' esan, "c' àite an deachaidh am meall ròiseid a bh' agam air an fhurm?" "Mur a bheil fios agad fein air," ars' a bhean, "cha 'n 'eil fhios cia mar a bhiodh fios agamsa." "Tha 'n donas an so, a nochd," ars' esan. "Cha 'n 'eil mi idir a cur teagamh nach 'eil," ars' ise, "ach ann am measg

gach cron a chuala mi 'g an cuir ás a leth 's bha iad lìonar, cha b'e h-aon diu sin a bhi goid ròiseid, fiach nach do shuidh thu oirre 's a bheil i 'na plàsd air cùl na brigis agad, mar a's minic a bha i 's tu 'g ràdh gu 'n robh i air chall." Ach co dhiu bha 'n ròiseid air chall an uair ud 's cha gabhadh i faotainn. An uair a thainig e fada san oidhche 'sa gabh muinntir nan taighean ùra mu thamh, thòisich Pàruig Breac, agus a' chuideachd a bha leis, air an smuaintean fein a chuir ann an gnìomh. Fhuair iad sia no seachd de chait, agus dòrlach de shligean bhàirneach ; chaidh na sligean a lìonadh gu 'n leth le ròiseid leaghte, an sin bha spòg a' chait ga sparradh anns an t-slige, fhad 's a bha 'n ròiseid blàth, agus 'n uair a dh' fhuaraicheadh i, 's cha bhiodh sin fada, bhiodh an t-slige gu teann cruaidh air spòg a' chait 's cha bhiodh e furasda a toirt dheth. Ach cha robh cruidheadh nan cat idir co furasda 's a shaoil leis na seòid a bhiodh e, bha fear no dha dhiu 's fhuil mu thalamh mu 'n deach na cait a chruidheadh. A nis 'se 'n rud a bh' anns an amharc aig na gillean, agus an t-aobhar a thug orra iad fein a chuir gu leithid sud de dhragh, na cait a chur suas air mullach an taighe agus leigeil leò dannsadh ann a sud, air an iarunn, gus am biodh iad sgìth, no gus an rachadh an cuir ás, agus fhuair iad dòigh air a sin a dhianadh. Chaidh leth-dusan cat cruidhte glan, a leigeil ás air mullach an taighe cearta còmhladh, ach thug na seòid iad fein an casan ás cho luath 's a b' urrainn iad, ach cha deachaidh iad cho fad' air falbh 's nach robh iad a faicinn 'sa cluinntinn a h-uile dad a bha 'dol. Thòisich an iorgaill air mullach an taighe, s b'e sin an iorgaill, fuaim nan sligean ris an iarrunn agus sgiamhail eaglach nan cat. Bha e air a sheanachas aig an àm gu 'n do gabh a h-aon

dachaidh 's an fheasgar le 'fhiach 'n an sporan! Am bheil sochair an sin?

EACH.—Cha leir dhomh gu 'm bheil. Gun teagamh is sochair e do Glaschu; tha 'h-uile cearn a' dortadh a stigh na tha aca r' a sheachnadh, a reamhrachadh a' bhaile-mhoir so, agus tha 'bhuil: tha e 'fas 's a' fas—tighean ura—oibrichean ura—sraidean ura—gus nach 'eil fhios c' ait' an stad iad—soithichean smuid' o gach eilean, o gach cearn an Eirinn 's an Sasunn—a' toirt luchd air muin luchd a bheathachadh sluaigh mhoir an aite so; agus a nis, carbadan iaruinn a' slaodadh a stigh gach ni. Tha sin 'n a shochair mhor, gun teagamh, do Ghlaschu, ach b' e sin "Calum beag a chur a dhith chum Murchadh mor a reamhrachadh." Ciod an t-sochair do mhuinntir Ionar-Air agus *Irvine*, agus nan aiteachan sin, anns nach urrainn doibh a nis cudainn, no bodach-ruadh, no ubh, no im a cheannach, gun uiread a dhiol air a shon 's a tha muinntir Ghlaschu a' deanamh. 'S mor an t-sochair dhomhsa, da-rireadh, nach toir mo bhean ubh dhomh air latha Caisg, ach 'g an gleidheadh air son Ghlaschu. Tha mise 'g radh ribh, na 'm biodh Glaschu, agus a leithid am mach air a' mhuir, gu 'n robh pailteas 's an tir. 'S iad na bailtean-mora 'tha 'g itheadh na duthcha. Nach 'eil a nis lan chinnteach ceud mhile fear a' giulan bidh a lionadh bronna muinntir Ghlaschu. Tha e 'cur am chuimhne-sa muc mhor a bha mo bhean aon uair a' reamhrachadh. Cha robh cal no buntata, no fuigheall eorna no coirce, no mionach eisg, no ni air an gramaicheadh fiacail nach robh i a' slaodadh a dh-ionnsaidh na beiste. Chluinneadh tu na cearcan a' gogail 's a' sgriobadh an dunain leis an acras—an coileach Frangach, cha d' rinn e guguil fad mios—

am mada' breac, an t-aon chu-uisge 's fearr an Tirithe, 'earball eadar a chasan, 's a chnamhan a' tighinn troi' chraicionn—na tunnagan 's "fag, fag" a ghearan uapa bho mhoch gu h-anmoch, agus so uile chum an torc breac a reamhrachadh. Cho luath 's a mharbhadh e, b'e sin latha 'n aigh do gach chreutair mu 'n dorus; chluinneadh tu na geoidh a' sgeigil gu farumach, na cearcan a' gogail le sòlas—upraid air gach aon diubh — an coileach Frangach 's a sprogan cho dearg ris an sgarlaid a' guguil gu creidheil—'s am mada' coir a' tathunn gu togarrach — na tunnagan a' snamh air linne nan geadh agus a' mireag gu subhach: agus c' arson? Mharbhadh a' mhuc mhor; bha na chaith a' bheist air a roinn eadar gach creutair eile.

Cuair.—Tha sin gle mhaith, Eachainn, ach c' ait' an deach' an t-airgiod a fhuair do bhean air son na muice?

Each.—Ma ta chuir sibh ceist orm; sin ni 'tha duilich a fhreagairt; cheannaicheadh sud agus so—gùn ur—currac ur—*umbrella* ur—soithichean ura creadha 's na fiacheadan ni eile nach d' ionndraich sinn gus an d' thug am fasan a stigh iad;—tha mi am mearachd—thug i dhomh a' pheiteag so tha orm.

Cuair.—Ach c' arson nach do reic thu fhein a' mhuc, 's nach do phaigh thu do mhal leis an airgiod?

Each.—Fhir mo chridhe, thug mi mhuc 'n uair a bha i 'n a h-uircean, do m' mhnaoi. "So," arsa mise, latha bha i 'g iarraidh ni-eigin uam, — "so," arsa mise, "uircean; reamhraich e 's reic e, agus ceannaich na tha dhith ort." "Mo bheannachd ort, Eachainn!" ars' ise. "Chuireadh ann an cro e, thòisich an reamhrachadh; ma bha 'm meog goirt, "thoir do 'n mhuic i;"—na dallagan a b' abhaist

duinn fhagail air a' chladach b' eigin an toirt dhachaidh do 'n mhuic. Ann an aon fhocal, bha 'h-uile ni air a shlaodadh do chro na muice—ach chuireadh a' chorc innte mu dheireadh. " Mo mhuc fhein," arsa mo bhean ; bha i cho bosdail as na bha de shaill oirre 's ged robh i aice air a cich. Cha dubhairt mi diog. 'S aithne dhuibh na mnathan, a Chuairteir, cha 'n 'eil maith 'bhi 'cur 'n an aghaidh—'s mor an t-sochair sith. Ach 's eiginn domh falbh. Slan leibh ! fhir mo chridhe—ma chaomhnar mi bithidh mi air m' ais an uine ghoirid le luchd de bhuanaichean, agus chi mi sibh. Slan leibh !

Cuair.—Slan leat! Eachainn. 'S e 'm baile-mor mionach na duthcha, agus is olc a thig do na lamhan 's do na casan a bhi 'gearan 'n a aghaidh.—Ach slan leat !

Each.—Aon fhocal ; tha mi 'guidhe oirbh gun iomradh thoirt anns a' *Chuairtear* mu 'n mhuic, air neo cha ruig mise 'leas tilleadh. Slan leibh ! fhir mo chridhe.

*Cuairtear nan Gleann.*



## AM MAIGHISTIR AGUS AN GILLE.

Bha uair-eigin roimhe so droch thiomannan ann agus bha moran de sheirbhisich ag iarraidh aiteachan, agus cha robh moran de aiteachan ann daibh. Bha tuathanach an sin, agus cha ghabhadh e gille sam bith ach gille a dh' fhuireadh leis gu ceann seachd bliadhna, agus nach iarradh de thuarasdal ach na ghlacadh e 'n a bheul de 'n t-siol, 'n uair bhiodh e a' bualadh an arbhair anns an t-sabhal.

Cha robh gin a' gabhail aige. Mu dheireadh thubhairt e, gu 'n leigeadh e leo an siol a chur anns an ire a b' fhearr a bhiodh aige, agus gu'm faigheadh iad na h-eich, 's an crann aige fein a dheanamh an treabhaidh agus na h-eich aige fein thun a' chliathaidh.

Bha gille og an sin, agus thubhairt e, "Gabhaidh mise agad," 's chuir an tuathanach muinntireas air. 'S e am bargan a rinn iad gu 'm b'e an tuarasdal a bha gu bhi aig a' ghille, na ghlacadh e de graineanan sil 'n a bheul, tra bhitheadh e a' bualadh an arbhair anns an t-sabhal. Agus bha e gus faotuinn an siol sin a chur anns an ire b' fhearr a bh' aig an tuathanach, agus bha e gus na chinneadh air an t-siol sin a ghleidheadh, agus ciod air bith an siol a ghlacadh e 'n a bheul, 'n uair bhitheadh e a' bualadh an arbhair, a chur comhla ris, agus sin a chur anns an ire a b' fhearr a bh' aig an tuathanach an ath bhliadhna. Bha e gu eich 's crann, no goires air bith eile a bhiodh feumail da airson cur no buain, fhaotuinn o 'mhaighistir; agus mar sin gu ceann 'n an seachd bliadhna. Gu 'm bitheadh aige, seachd geamhraidh-

ean 's an t-sabhal a' bualadh, seachd earraich gu cur, seachd samhraidhean cinneis de 'n bharr, agus seachd fogharaidhean buana, agus ciod air bith an tighinn am mach a bhiodh ann an siol a' ghille 's na seachd bliadhna, b' e sin an duais a bha gu bhi aige 'n uair dh' fhalbhadh e.

Chaidh an gille dhachaidh gu 'mhaighstir agus daonnan 'n uair bhiodh e a' bualadh anns an t-sabhal, bhitheadh a mhaighstir a' bualadh leis. Agus cha d' rug e 'n a bheul, ach air tri graineanan gus an d' thainig an t-earrach, agus chuir e iad anns an ire b' fhearr a bh' aig a' bhodach.

Chinn asda sin tri diasan, agus bha air gach dias, tri-fichead graine math sil.

Ghleidh an gille iad sin gu curamach, agus ciod air bith graine sil air an do rug e, chuir e comhla riu iad.

Chuir e iad sin a rithis air an ath earrach. Agus aig an fhogharadh a rithis bha toradh aige, cho math 's a bh' aige a' bhliadhna roimhe sin.

Chuir an gille seachad a shiol gu curamach, agus ciod air bith a ghlac e 'n a bheul, 'n uair bhitheadh e a' bualadh 's an ath gheamhradh, chuir e maille ris a' chuid eile e.

Agus mar sin do 'n ghille, o bhliadhna gu bliadhna gus mu dheireadh, a dheanamh sgeul fada goirid, gu 'n do chuir an gille, air a' bhliadhna mu dheireadh na h-uile ire threabhaidh a bh' aig a' bhodach. Agus bha còrr sil aige r' a chur agus cha mhor nach robh am bodach air a chreachadh. B' fheudar da mal a phaigheadh do 'n tuathanach a b' fhaisge dha, air son ire 's an cuireadh an gille an còrr sil a bh' aige, agus pairt de 'n spreidh aig a chreic, a chion gruinnd air an ionaltradh iad ; agus cha deanadh e bargan air a' cheart doigh ri gille gu brath tuille.—*Sgeulachdan Gaidhealach, le I. F. Caimbeul.*

# CAIPTEAN RUADH GHLINN LIOBHANN AGUS NA TUATHANAICH LATHARNACH.

'N uair a bha 'n Caimbeulach fiachail cliuiteach so 'na *fhactor* aig treas Iarla Bhraid - Albann, air oighreachd Latharn-iochdrach, an Earraghaidheal, thachair gu 'n robh dà bhrathair ann an seilbh baile beag fearainn, leth mar leth aig gach aon diubh. Bha teaghlach mor maoth aig fear dhiubh; agus bha e air a sharuchadh cho mor 'g an togail, 's nach robh e 'n a chomas a roinn-san de 'n bhaile a chumail anns an ordugh bu choir dha. Cha b' ann mar so do 'n bhrathair eile: bha e 'na dhuine saoibhir, agus air a chunntadh beartach le muinntir na duthcha. Ghabh e cothrom air dol a dh' ionnsuidh a' Chaiptein Ruaidh, agus rinn e casaid ris an aghaidh a bhrathar, gu 'n robh e 'leigeil le 'chuid de 'n bhaile dol an dolaidh le cion mathachaidh agus aorannachaidh; agus an deigh iomadh "le 'r cead, a Chaiptein," thubhairt e,—"Cha 'n urrainn duibh na 's fearr a dheanamh na leth mo bhrathar de 'n bhaile a thoirt domh fein;" agus, chum a thagradh a neartachadh, charaich e deich puinnd Shasunnach air a' bhord, a' feuchainn an Caiptean a chlaonadh. Fhreagair an t-uasal e gu tioram, "Gheibh thu leth do bhrathar." Dh' fhalbh an cealgair gu moiteil, ard-inntinneach. Goirid an deigh so, chual' am brathair bochd a bha 'ga chlaoidh fabhunn mar a thachair.

Chaidh e gu trom-inntinneach, bronach, a dh' ionnsuidh a' Chaiptein. Dh' innis e na chual' e, ach gu 'n robh dochas aige nach robh e fior. Dh' aidich e nach robh a leth-san de 'n bhaile 's an ordugh anns am bu choir dha 'bhi ; gidheadh, 'n uair a chinneadh a theaghlach a suas, gu 'n rachadh gach gnothach am feabhas. "Tha na chual' thu fior gu leoir," deir an Caiptein : "fhuair do bhrathar do leth-sa." Mar a bha 'n duine truagh a' falbh, gu muladach, bronach, ghairm an t-uasal air ais e, ag radh, "Ged a fhuair e do *leth-sa* de 'n ghabhail, cha d' iarr e a *leth fein*. Rach thusa dhachaidh, agus, 'n uair a thig a' Bhealltuinn, cuiridh mis thu an sealbh cuid do bhrathar ; agus, a dhuine bhochd, so dhuit deich puinnd Shasunnach, a chuidicheas leat do theaghlach og a thogail, leis an d' fheuch do bhrathair mis' a bhrìobadh."

*Cuairtear nan Gleann.*



# TALLA MO CHEANNAIRD.

LE MRS. HEMANS.

---

Tha Talla mo cheannaird fo dhubh neul a nochd ;
Chuir an uaigh ás a sholus, 's tha m' inntinn fo sprochd :
Dhubh an t-soillse bha òirdhearc, tha 'n lòchran gun stàth,
'S o 'n chagailte mhòir cha tig sòlas gu bràth.

Air Talla mo cheannaird laidh tosdachd bhith-bhuan ;
Cha chluinnear gu bràth ann fonn clàrsaich, no duan !
O, ionaid ro chianail, gu sìorruidh bi balbh,
'S na duisgear mac-talla na caithreim a dh' fhalbh !

Tha Talla mo cheannaird lòm, falamh, gun rath ;
Gun chuirm, 'us gun aoidhean, gun chas-cheum nam flath ;
Tha 'n fhialachd air 'fhàgail.—O ! c' àit 'eil na suinn ?
Cinnidh luachair, gun dàil, far am b' àbh'st daibh bhi cruinn.

Air Talla mo cheannaird cha 'n ait leam bhi 'luaidh ;
Tha 'n tréun bha mar ghréin da 'na shìneadh 's an uaigh :
Tha mi 'gal, ach cha mhair an trom acain 'tha 'm chliabh ;
Cha bhi 'n ùine ach geàrr gus an tàr mi gu m' thriath !

*Eadar. le* MAC-MHARCUIS.

# AN SIONNACH.

Bha ann roimhe so coileach a chaidh e fhein 's a chuid chearc a chur air àiridh an àm an fhoghair. Thuit do shionnach, là bha 'n sin, a bhi 'gabhail an rathaid air tòir cobhartaich. Thug an coileach an aire dha, 's leumar am bàrr craoibhe. Cha robh sin gun fhios do 'n t-sionnach, agus 's e bh' ann gu 'n d' rinn e suidhe aig bun na craoibhe. "Thig a nuas, a choilich," ars' esan, "tha naidheachd agam dhut." "Cha tig," ars' an coileach. "Ud, thig a nuas, nach 'eil fhios agad gu 'm beil sinn càirdeach? Is mise an sionnach mac an t-sionnaich dhonn-bhuidhe; agus is tusa mac a' choilich mhic an uibhe—iar-ogha na peathar 's a' bhràthar, buaidh-làrach—dianamaid suidhe." "Cha dian," ars' an coileach, "bidh tu rium." "Cha bhì," ars' an sionnach, "nach 'eil fhios agad gu 'm beil a nise sith air a h-éigheach eadar a h-uile beothach, agus nach 'eil a chridhe aig beothach gnothach a ghabhail ri beothach eile? Is mise an teachdaire-gairm. Nach fhaic thu 'n litir an ceangal ri bàrr m' earbaill? Thig a nuas 'us leugh i. Leumar an coileach a nuas, 's mu 'n gann a bhean a chasan do 'n làr, bha e tarsainn am bial an t-sionnaich 's gun fhuireach ri 'mharbhadh thugar na buinn. Thàinig air dol seachad air achadh-buana 's thugar na buanaichean an aire dha. "O, mo choileach, mo choileach!" arsa te de na mnathan. "Cha 'n e th' ann ach mo choileach-sa." Bha chùis a'g cur seirbhe air an t-sionnach, 's thugar

togail air a cheann 's ghlaodh e, "Cha 'n e 'th'ann ach mo choileach-sa, 's thuit an coileach as a bhial. "Cha 'n e th' ann ach mo choileach-sa," arsa bean chòir eile 's i 'togail a choilich 'na h-ultaich.

"Is mairg a bheireadh feart air mnaoi," ars' an sionnach ris fhein 's e 'siapadh air falbh. Chum e air 's thachair feannag air 's i 'toirt nan sùl á mart a bha 'n deigh dol le creig. Chuir iad fàilt air a chéile, agus 's e bh' ann gu 'n deach iad an companas mu 'n fheòlaich. Thòisich an sionnach air roinn na cairbhe, agus dh' fharraid e de 'n fheannaig co-dhiubh a bhiodh aice broilean mór nan còig ciad ribeag, na ceithir spagan odhra a' mhairt. "Bidh agam fhein broilein mór nan cóig ciad ribeag," ars' an fheannag. Thilg an sionnach siod d' a h-ionnsuidh, 's thugar an t-saobhaidh air leis na spàgan.

An uair a theirig am broilean, 's cha b' fhada h-uige, chaidh an fheannag 'n a gurrach air cloich 's i tùrsa nan spàg. Bha i greis mar sin, 's co thainig an rathad, ach a ban-choimhearsnach a' chorra-ghriobhach. Chaidh iad an cnacas a chéile, agus casaidear an fheannag rithe mar a rinn gille-nan-car oirre. "Bheir mise cuireadh dha," ars' a' chorra-ghriobhach, "ach na gabh thusa dad ort gus am faic sinn." Oidhche Nolluig thug i cuireadh gu cuilm do 'n t-sionnach. Thàinig e; ach mar a bha 'n tubaist ann, caite an do chuir i an t-eanbhruich ach ann am botuil. Thòisich e air imlich nam botul, ach cha dianadh e dad air na bh' annta. Is e bh' ann gu 'n d' òl a' chorra-ghriobhach a cuid fhein agus cuid an t-sionaich, ag gabhail mar leisgeul nach robh soithichean freagrach aice.

GLASRACH.

## AN DILLEACHDAN BOCHD.

An uair a bha mi 'am ghiullan beag, a' ruith 's a' leumadh mu 'n cuairt, ris gach mireadh agus cluich, agus saor o gach cùram, is iomadh deagh chomhairle a thugadh dhomh e mo sheanair fein, a bha 'n a duine ionraic agus glic, air an robh eagal an Tighearna. Cha do chaill e aon chothrom gun a bhi 'sparradh air m' inntinn oirdheirceas oibre Dhé, agus mìorbhuileachd an fhreasdail sin a ta 'riaghlaidh os ar ceann. Bha e 'deanamh gach strith 'n a chomas chum beachd ceart agus freagarrach a thoirt domh air caoimhneas agus cùram an Ti bheannaichte sin a ta 'stiùradh na cruitheachd le cumhachd agus le gliocas neo-chriochnaichte; agus thug e dhomh iomadh samhladh agus eiseimpleir am measg chùisean an t-saoghail, chum m' inntinn fein a lionadh le h-ùmhlachd d'a thaobh-san a tha 'buileachadh shochairean gun aireamh air na h-uile. An sin, dh' aithris e dhomh gu sonraichte aon sgéul beag nach di-chuimhnich mi gu bràth. Bha 'n sgéul sin mu dhilleachdan òg a bha comharraichte a thaobh na h-aoise aige, air son an eòlais a fhuair e air ceòl. Bha tuathanach àraidh 's a' choimhearsnachd aig an robh dithis mhac, air an do bhuilich e deagh fhòghlum, le bhi 'g an cumail gu riaghailteach 'san sgoil. An déigh aireimh bhliadhnaichean a dhol seachad chaochail an athair, agus shuidhicheadh am mac a b' òige 's an tuathanachas an àite

athar fein, agus thug am mac bu shine na h-Innsean air a dh' iarraidh an fhortain. Air fearann an tuathanaich so bha duine bochd a chòmhnuidh ann am bothan beag, suarach, maille r' a mhnaoi, d' an robh mòr-spéis aige, agus aon bhallachan mic, a bha mar dheò-greine aig a pharantaibh fein. Cha robh e cuig bliadhna a dh' aois an uair a sguabadh air falbh 'athair agus a mhathair ann an aon là, le droch fhiabhrus a bha 's an àite. Uime sin dh' fhàgadh am brogachan bochd 'n a dhilleachdan truagh, aonaranach, gun charaid agus gun chuideachadh 's an t-saoghal ! Air da, mar so, a bhi gu tur gun chàirdean agus gun luchd-dàimh anns an t-saoghal, gheall an-tuathanach duais shonraichte do sheann mhnaoi 's a' choimhearsnachd, air chùmhnant gu 'n gabhadh i cùram dheth le thoirt gu bhi maille rithe fein. Ann am beagan bhliadhnaichean an deigh sin, chaidh an seann bhoirionnach so, air an robh an giullan ag amharc mar mhàthair, air slighe nan uile bheò, agus thilgeadh a rìs air an t-saoghal e 'n a òganach a bha meuranta agus dìblidh 'n a phearsa. An sin, ghabh tuathanach 's a' choimhearsnachd truas ris, agus ghabh e a stigh d' a theaghlach e, chum cuideachadh a dheanamh ris 's a' bhuachailleachd. Nochd an t-òganach gu 'n robh spéis gun choimeas aige do 'n cheòl, agus is minic a sheas iadsan a bha 'gabhail na slighe a dh' éisdeachd, ris a' cluicheachd air fidhill gle mhi-shnasmhor a rinneadh leis fein. Bu tearc iad ri 'm faotuinn a bheireadh barrachd air ann an cluicheadh a' chiùil sin a chleachdadh 's an dùthaich. Air là àraidh thàinig an tuathanach sin an rathad, aig an robh a' ghabhail-fhearainn air an d' fhuair pàrantan an òganaich am bàs, agus bha iongantas mòr air an uair a chual e feabhas a' chluich aige. Stad e re tamuill ag

éisdeachd ris, agus bha toilinntinn nach bu bheag air an àm dha bhi 'g éisdeachd ris. Thug e an sin cuireadh càirdeil dha dol dh' ionnsuidh a thighe, agus gheall e gu 'n d' thugadh e dha fidheall, a bhiodh na b' fheàrr na 'n té gharbh sin a rinn e leis an sgithinn aige fein. Cha b'e ruith ach leúm leis an òganach, gus an d' ràinig e tigh an tuathanaich. An sin chaidh an tuathanach gun dàil dh' ionnsuidh àmraidh ann an cùil dhuirch 's an fhàrdaich aige, far an robh treallaich agus geadhchail dhe gach gnè air an druideadh suas air feadh a' chéile, agus rinn e gréim air seann chobhan anns an robh fidheall air a comhdachadh le dus agus smùir a thionail i rè nam bliadhnaichean a laidh i gun charachadh 's a' chobhan sin. Thug e mach an fhidheall, ach bha i gun drochaid, gun téud, gu 'n iuchar, agus a' tuiteam as a' chéile a dh'easbhuidh glaoidh. Bhuineadh i an toiseach do bhràthair an tuathanaich a chaidh do na h-Innsibh. Bha saor anns a' bhaile a cheangal an fhidheall le deagh ghlaodh. An sin, fhuaireadh teudan, drochaid, cnagan, agus gach ni eile a bha 'dhith air an fhidhill. An uair a rinneadh mar so deas i thugadh i do 'n dilleachdan aoibhneach, agus ghrad-thug e an t-slighe dhachaidh air le mòr ghairdeachas. Ceithir no cuig de bhliadhnaichean an deigh sin, dh' éirich aimhreit eadar bràthair an tuathanaich agus a mhàighstirean anns na h-Innsibh ; agus thàinig e nall thar chuan gu dùthaich a' bhreith. Bha e 'n a dhuine aig an robh droch ghiùlan, agus droch chridhe. Cha 'n e mhàin gu 'n robh e misgeach agus ana-measarra 'n a chaithe-beatha, ach bha e mar an céudna, ro àrdanach, uaibhreach, agus struidheil 'n a nàdur, agus chaill e deagh-ghean a bhràthar, agus gach neach eile 'san àite, a bhiodh ealamh air càirdeas a nochdadh dha, mar

urram da athair fein, d' an robh mòr-spéis aig a luchd-éolais uile 's an àite. Bha e stéidhichte air réiteachadh a dheanamh a thaobh codach athar fein, agus thug e a bhràthair air aghaidh gu cùnntas a thoirt seachad air gach ni a dh' fhàgadh le athair, a' deanamh mach, do bhrìgh gu 'm b' esan fein am bràthair bu shine gu 'm buineadh gach eairneis, agus gach ni eile da fein. Bhuin e r' a bhràthair cho mì-nadurra, cruaidh-chridheach, agus ain-iochdmhor, 's gu 'n d' éirich a luchd-eolais mar aon duine 'n a aghaidh. Ann an ùine ghèarr dh' ullaich e tigh dha fein, agus phòs e óinseach mhisgeach bhoirionnach cosmhuil ris fein. Chuir e a bhràthair gu lagh air son airgid, àirneis, agus nithe gun àireamh eile, air an robh e 'tagradh còir mar oighre dligheach 'athar fein. Am measg gach treallaich eile dh' ainmich e an t-seann fhidheall, agus dh' iarr e a faotainn. Thubhairt a bhràthair ris, air do 'n fhidhill a bhi 'n a cungaidh gun fheum 's an tigh, gu 'n d' thug e seachad i do dhilleachdan bochd chum gu 'n ionnsuicheadh e a cluicheadh. Las e ann an dian chorruich an aghaidh a bhràthar, ghrad-chuir e fios air an dilleachdan, agus labhair e ris anns a' chainnt bu mhiosa a b' urrainn a theangadh a chur an céill, a cheann gu 'n do ghabh e an fhidheall o 'bhràthair. Air do 'n dilleachdan thruagh a bhi air chrith leis an eagal, labhair e ris gu sìobhalta, ciùin, modhail, agus thubhairt e, "A dhuin-uasail, tha mi 'g iarraidh mathanais, ach cha 'n 'eil e 'nam chomas ath-dhioladh 's am bith a dheanamh ach an fhidheall a thoirt air a h-ais a ris na d' ionnsuidh." "An fhidheall a thoirt air a h-ais a ris! an e a thubhairt thu?" fhreagair am fiadh-dhuine le corruich a' lasadh na 'ghnùis,—"a thoirt air a h-ais a rìs!" A chrochaire bhig, am bheil dùil agad gu 'n truaillinn-sa

mo mheòir le inneal a laimhseachadh a bha cho fada a' suathadh rid' luideagaibh salach, breun-sa? Cha truaill ri m' bheò. Gleidh an fhidheall, a bhulgain shuaraich, ach ioc dhòmhsa cuig puinnd Shasunnach an taobh a stigh de thri làithean mar luach na fidhle, agus mur dean thu sin, bheir mi òrdugh seachad do thilgeadh 's a' phriosan." Chuir an dilleachdan bochd an céill le sùilibh deurach nach robh cuig sgillinn Shasunnach dhe 'n t-saoghal aige, agus uime sin, nach robh e na 'chomas sin a dheanamh. Ach bha 'n duine cruaidh-chridheach do-lùbaidh na 'bhagradh, agus sgiùrs e le feirg am ballachan air falbh, ag éigheach na 'dhéigh mur aontaicheadh e ris a' chùmhnant a thug e seachad, gu 'm biodh na maoir gun dàil 'na lorg. Dh' fhalbh an t-òganach gu tùirseach, brònach, agus a' gal gu frasach air an t-slighe. An uair a bha e 'dlùthachadh r'a dhachaidh, chomhlaich e bean-uasal a dh' fheòraich dheth gu caoimhneil, ciod a bha 'cur air? Cha b' fhad gus an d' chuir e an céill a sgeul cianail fein o thús gu déis. Dh' éisd a bhantighearna cheanalta ris, le cridhe làn truais agus deagh-ghean, agus thubhairt i ris; "Glac misneach, a bhallachain bhochd, glac misneach, agus taghail ormsa am màireach, aig meadhon-là, agus bheir mi luach na fìdhle dhuit. An sin, bithidh i leat fein, mar do chuid dhligheach fein tuilleadh an déigh so." Ghrad-thionndaidheadh dubh-bhròn an òganaich gu ceòl agus aoibhneas,—chaidh e mar a dh' iarradh air,—fhuair e na cuig puinnd Shasunnach,—chaidh e na 'dheann-ruith dh' ionnsuidh an duine fhiadhaich sin a shàruich cho searbh e, agus thilg e an t-airgiod air a bhéulaobh. "A nis," 'òganaich gun nàire gun mhodh, teagaisgidh sin do dhleas'nas dhuit an déigh so. Is leamsa, a nis, an t-airgiod, is leatsa an fhidheall,

'us thoir do chasan as gu luath, as mo shealladh." Bha 'n dilleachdan a rìs na 'bhrogach sona. Chuala gach àrd agus iosal 's an dùthaich mar a bhuineadh ris, agus dhùisg a chàramh co'-fhulangas nan uile d' a thaobh. Ghabh aon duin'-uasal 'araidh tlachd cho mòr dheth, 's gu 'n do chuir e e dh' ionnsuidh fir-chiùil ainmeil 's a' bhaile-mhòr chum gu 'm faigheadh e fòghlum uaith anns a' cheòl. Thainig e air aghart cho bras ann an eòlas a' chiùil, 's gu 'n do chuir e iongantas airsan a bha ga 'theagasg. Ach an déigh beagan ùine, chunncas freagarrach an fhidheall dhaor aige a ghlanadh, agus a chur ceart, agus chum na criche sin, thugadh a' chomhairle air an òganach dol leatha dh' ionnsuidh fir-ealaidh a bha ainmeil air son innealan-ciùil a cheartachadh agus ath-leasachadh. Bha am fear-ealaidh sin a chòmhnuidh ann am baile a bha beagan mhiltean air falbh, gidheadh chaidh an dilleachdan agus an fhidheall gun dàil d' a ionnsuidh. Air do 'n fhear-ealaidh an fhidheall a thoirt as a' chéile, sheall e air an òganach, agus dh' fheòraich e dheth, an robh dúil aige ris an fhidheall sin a reiceadh air son deagh luach? Air do 'n oganach a bhi an dùil gu 'n robh i anabarrach daor air fein, cha dubhairt e diog. Bha duin'-uasal a làthair aig an àm a thog clàran na fidhle 'n a làimh, a sheall gu géur orra fa leth, agus a thubhairt gu 'n robh an t-inneal sin da rìreadh luachmhor. "Thà gu 'n teagamh," deir am fear-ealaidh; "is fhiach an fhidheall sin eadar ceithir agus cuig fichead pùnnd Sasunnach. Is i so te de na fidhlean a's fearr a rinneadh ann an Cremóna, àireamh chéudan bliadhna air ais." Cheartaicheadh gu curamach i, agus chunncas nach robh a leithid ach ainneamh r'a fhaotuinn a thaobh gléusaidh agus fuinn. Rùnaich an dilleachdan an

fhidheall a ghleidheadh air gach uile chor, agus bha a luchd-eòlais làn toilinntinn a thaobh na dòigh air an d' fhuair e gréim oirre. Cha b' fhad gus an do ruig an naigheachd mu luach na fidhle cluasan an duine ghràineil sin aig an robh i an toiseach. Bha e làn feirge agus farrainn air son mar a dh' éirich dha, ach cha robh comus aige a bheul fhosgladh, a cheann gu 'n do reic e i gu riaghailteach, ach air bheag cliù dha fein. Mar bha bliadhnaichean a' ruith thairis, bha 'n dilleachdan ag ath-leasachadh a' chuid 's a' chuid na 'dhréuchd. Mu dheireadh, ceart mar a bha 'n fhidheall aige gun choimeas air son feabhais, ceart mar sin bha e fein, féudar a ràdh, gnn choimeas 's an dùthaich air son feabhais mar fear-ciùil. Bha e cliuiteach, measail, agus macanta. Dh' fhàs e glé shaibhear, ach bha e truacanta, teo-chridheach, agus fialaidh le chuid do 'n fhéumach. Cha b' fhad gus an d' fhàs an droch-dhuine sin a shàruich e na 'òige agus na 'bhochduinn, na 'chuspair truagh an éu-dòchais. Bha e gun mheas aig a luchd-duthcha, agus 'na chùis-ghràine do gach inbh agus aois. Thuit a theaghlach sìos gu bochduinn agus truaighe,—agus is minic a dh' iarr, agus a fhuair a shliochd luideagach deirce aig dorus fialaidh an dilleachdan mu 'n d' aithriseadh an sgéul so.

SGIATHANACH.

*An Gaidheal.*



## AM MUILLEIR CAM AGUS AM BALBHAN.

O chionn mòran bhliadhnaichean thachair dròbhair Albannach agus dròbhair Sasunnach uair 'us uair r' a chéile air aon de na féilltibh-cruidh an àit' eiginn faisg air crìch Shasuinn. Ann an ùine ghoirid dh' fhàs iad gu maith eòlach air a chéile. 'N uair nach biodh mòran aca ri dheanamh bu ghnàth leo suidhe taobh ri taobh gu companta a' comhradh r'a chéile chum an ùine chur seachad mar is gnàth le luchd-malairt a bhi deanamh. Coma co dhiu, latha de na làithibh 's iad an déigh gloine no dhà 'm fear a ghabhail de stuth bu treise na 'm bùrn, thionndaidh an seanachas air dòigh-eiginn o ghnothaichibh na féille 's na prìse, 's o gach ni eile air am b' àbhaist dhaibh a bhi labhairt gu gnothaichean a bhuineadh do chor na dùthcha 's do chleachdadh nan daoine o 'n d' thàinig iad taobh air thaobh. Thòisich an Sasunnach, mar a b' àbhaist d' a luchd-dùthcha 'dheanamh, air ruith sìos 's air di-moladh nan Albannach, ag ràdh nach robh annta ach cladhairean, 's daoine gun sùgh, gun seadh, gun eanchainn, gun tuigse, gun ghliocas, 's nach robh iad idir ri bhi air an coimeas, ann an geur-chuis, no am fiosrachadh, no an tuigse, no 'n eolas, no 'm breithneachadh, no 'n grunndalachd inntinn, ris na Sasunnaich. Siod rud nach aidicheadh an t-Albannach fhad 's a bhiodh an anail ann.

"Cha robh duine riamh an Sasunn agaibh," ars' esan, "nach faighteadh fear an Alba a sheasadh ris agus a bheir-

eadh buaidh air anns na h-uile dòigh ; 's cha tig an la bhios a chùis air a chaochladh, Faodaidh tusa 'bhi ri bòsd 's ri meud-mhòir mu ciod e 'ni na braogharnaich bhronnach, theilleach, a th' agaibh an Sasuinn, ach cha d' thàinig iad riamh a dh' fheuchainn nan Albannach nach do thill iad dhachaidh mòran na bu mhiosa na thàinig iad. Agus dh' éireadh an ni ceudna dhaibh an diugh na'n tigeadh iad."

"An cluinn thu so," ars' an Sasunnach, 's e fàs rud-eiginn blàth, "tha balbhan a' fuireach 's a' choimhearsnachd agam 's cuiridh mi geall sam bith riut nach faigh thu mac mnath' an Alba a fhreagras aon cheist no 'dh' fhuasglas aon dubh-fhacal a chuireas e. Tha iomadh fear glé ghleusda 's glé thuigseach de na Sasunnaich an déigh deuchainn a thoirt dha mar tha, 's ma tha, cha b' urrainn daibh ite 'chur as. Agus tha mise 'g ràdh riutsa an là nach deanadh na Sasunnaich a' chùis air, nach ruigeadh na h-Albannaich a leas a dhol g' a fheuchainn."

Dh' éisd an t-Albannach le fìor mhi-chiataibh ris na briathraibh searbha so, agus ged a dh' éisd bha e cho fada 'n a bharail fhéin 's a bha e riamh. Chuimhnich e aig a' cheart àm gu 'n robh maighstir-sgoile 's an sgìreachd d' am buineadh e a bha 'na sgoileir ro thapaidh, agus a bha ainmeil 's an dùthaich air son a gheur-chuis 's a ghleustachd. Bu duin' e aig an robh fuasgladh facail aig gach àm do gach neach a chuireadh ceist air. Smuainich e gu 'n rachadh aig a' mhaighstir-sgoile so air gach ceist leibidich a chuireadh am balbhan fhuasgladh, agus air eagal a dhol air ais 'na fhacal, 's e thainig as a' chuis mu dheireadh gu 'n deach' an geall a chur sìos. Chuir gach fear luach a dhrobh fhéin air a gheall. Dh' ainmich iad latha sònruichte air an coinnich-

eadh iad am baile Dhun-éideann chum 's gu 'm feuchadh na fir a bha gu tighinn a chosnadh a' ghill cò bu chumhachdaiche inntinn. Dh' fhàg iad slàn aig a chéile 's dhealaich iad.

Bha 'n Sasunnach 'ga dheanamh fhéin cinnteach as a' gheall; oir cha robh earbsa sam bith aige ann an gleusdachd nan Albannach. Ach bha 'n t-Albannach ann an teagamh mu 'n chùis fad an rathaid dhachaidh. Chuir e suim mhòr an geall cha 'n ann a mhain a chionn gu'n robh làn earbsa aige 's a' mhaighstir-sgoile ach air eagal tilleadh as fhacal an déigh mar a labhair e 'n aghaidh nan Sasunnach. Smuainich e nach robh leasachadh air a' chùis ach feuchainn ris a' bheairt a b' fhearr a dheanamh de 'n bheairt bu mhiosa. Bha aon ni ann a bha 'n comhnuidh 'g a mhisneachadh agus b'e sin nach robh cunntas aige gu 'n d' fhuair na Sasunnaich riamh air aon dòigh no dòigh eile, buaidh air na h-Albannaich. Cha bu luaithe ràinig e dhachaidh na chaidh e far an robh am maighstir-sgoile, agus dh' innis e dha facal air an fhacal mar a bh' eadar e fhéin 's an dròbhair Sasunnach, mar a chaidh an geall a chur, 's gur esan an neach a bha 's an amharc aige fad na h-ùine mar an t-aon duine bu fhreagarr-aiche a b' aithne dha gu dhol a dh' fheuchainn a' bhalbhain, 's gu 'n robh e 'n dòchas nach diùltadh e dhol a Dhun-éideann 'n uair a thigeadh an t-àm.

"Ma ta," ars' am maighstir-sgoile, "cha d' rinn sibh car riamh cho gòrach ris a' gheall a chur. Caillidh sibh e gun teagamh sam bith. Cha teid mise, cha 'n 'eil feum dhomh ann, a dh' fheuchainn an duine. Na 'n saoilinn gu 'n deanainn an gnothach air rachainn g'a fheuchainn cho toilichte ri car a rinn mi riamh. Ach chuala mi uair 'us uair mu 'n duine cheana, 's a réir coltais gur ainneamh iad,

ma tha iad idir r'am faotainn, a ruigeas a leas dùil a bhi aca gu 'm faigh iad buaidh air. Ged rachainnse g'a fheuchainn cha deanainn ach amadan agus ball bùirte dhiom fhéin 's an dùthaich. Tha mi, air a shon sin, ro dhuilich sibhse chur a leithid a dh' earbsa annam a thaobh ni nach urrainn domh air aon chor a leasachadh. Ach cha teid mi muigh no mach a chur mo laimhe an ni a tha fhios agam nach urrainn dhomh dheanamh."

'N uair a chuala 'n dròbhair so thuit a chuid 's a ghad air, 's cha robh smid sìos no suas aige. Chaill e a thapadh. Cha 'n e call a' ghill, ged a bha 'n t-suim gu maith mòr, a bha cur dragh air 'inntinn ach a bhi 'smuaineachadh gu 'n gleidheadh Sasunn a' bhuaidh, 's gu 'm biodh Alba fodha dheth. Ach a réir coltais cha robh ann da ach a' chùis a ghabhail mar a bha i. Cha ghabhadh an gnothach leasachadh tuilleadh.

Bha duine tapaidh 'na mhuillear 's an àite a chaill an dara sùil le sgiorraig air choreiginn. 'S e am Muilleir Cam a theireadh muinntir an àite gu bith-dheanta ris. Bha e 'na dhuine aig an robh fuasgladh facail do gach neach a labhradh ris. Ach cha robh a' bheag de sgoil no dh' fhoghlum aige. Bhiodh an dròbhair uair 'us uair a' taghal air. Là de na làithibh 's iad air tachairt r'a chéile thubhairt am muillear, "Cha chreid mi fhein nach 'eil rud-eiginn a' cur dragh air ur n-inntinn s an àm so nach 'eil gu maith, oir tha mi 'cur umhail gu bheil sibh ro throm-inntinneach 's ro ghann a chomhradh seach mar a b' abhaist duibh a bhi. Mur 'eil e mimhodhail dhomh fhaighneachd, 'Dé tha 'cur oirbh?

"Ma ta," ars' an dròbhair, "ged dh' innsinn mo ghalar dhuibhse tha eagal orm nach bi dad agam air a shon ach mo shaothair. Dh' innis mi e mu thràth do neach a tha mi 'meas

a h-uile buille cho glic 's cho tuigseach ribhse, 's cha mhòr a bh' agam air a shon. Mar sin, tha e cho maith dhomh 'chleith."

"De fhios agaibh," ars' am muilleir, "nach faodainn-sa aobhar ur bròin a bheagachadh a chionn 's nach tugainn air falbh gu léir e. An cuala sibh riamh an seanfhacal:— Comhairle an rìgh an ceann na h-òinid?"

Dh' innis an dròbhair an sin do 'n mhuilleir an sgeula o thùs gu deireadh mar a bh' eadar e fhein 's an Sasunnach 's mar a bha e air a mhealladh a thaobh a' mhaighstir-sgoile.

"Mur faigh sibh na 's fhearr," ars' am muilleir, "'s ann a leigeas sibh mi fhein a dh' fheuchainn a' bhalbhain. Theid mi ann gun teagamh. Cha bhi aig Gall ri innseadh 'Ghaidheal nach 'eil duine 'n Alba aig am bheil 'mhisnich na dh' fheuchas e."

Smuainich an dròbhair gu 'm bu chòir dha, o nach robh e air thuar na b' fhearr fhaotainn, am muilleir fhein a thoirt leis. O'n a bha 'n t-àm a nis a' tarruing dlùth anns an robh aca ris a' choinneamh a chumail ris na Sasunnaich an Dunéideann cha robh aca ach iad fhéin a dheasachadh cho maith 's a b' urrainn dhaibh air son an turais, 's a bhi 'falbh. Bha astar maith fada aca ri dhol, ach 's an àm, cha chluinnteadh thall no bhos, shios no suas, srannail an eich-iarruinn, oir bha e gun bhreth. Coma, bha casan lùthar, laidir, luatha, aca airson dìreadh bheann 'us tearnadh ghleann. Nuair a bha iad a' falbh thug am muilleir leis cuig no sia de bhonnaich mhaithe choirce, "a chumas," ars' esan, "an deò annam gus an tig mi air m' ais, oir cha 'n 'eil mi 'smuaineachadh gur fearr an t-aran cóinnich a th' aca 'n Dunéideann 's an taobh sin na 'n còsan a tha fàs air na staimh air chùl na sgeire leithne."

Ràinig iad Dunéideann air a' cheart là 'chaidh ainmeachadh airson na coinnimh. Bha 'n dròbhair Sasunnaich 's am balbhan air thuar dùil thairis a thoirt dhiu. Cha robh tiotadh ri chall, 's chaidh na fir a chur a steach leo fhéin do sheomar. Cha robh iad deich mionaidean 's an t-seomar 'nuair a chaidh a' chùis an dara taobh. So mar a bh' eatorra :—

Shìn am balbhan aon mheur ris a' mhuilleir, agus ghrad shìn am muilleir a dha mheur ris a' bhalbhan. An sin shìn am balbhan a thrì meoirean ris a' mhuilleir, agus ghrad dhùin am muilleir a dhòrn 's chrath e ris a' bhalbhan e. Chuir am balbhan a làmh 'n a phòcaid 's thug e ubhal aisde 's thòisich e r'a h-itheadh. Chuir am muilleir e fhéin a làmh 'na phòcaid 's thug e pìos mòr de dh' aran coirce aisde 's thòisich e r'a itheadh. Cha robh 'n còrr eatorra.

Dh' éirich am balbhan a mach as an t-seomar 's chaidh e far an robh 'mhaighstir 's dh' innis e dha gu 'n d' rinn am muilleir càm a' chùis air. "Fhreagair e," dh' innis am balbhan, "na h-uile ceisd a chuir mi air, agus thuig e, tha mi 'smuaineachadh, an nì 'bha mi 'ciallachadh cheart cho maith 's ged a bhiodh mo smuainteanan sgrìobhta fa 'chomhair air paipeir."

Shìn mise aon mheur a' ciallachadh gu 'n robh aon Dia ann. Ghrad shìn esan a dha mheur a' ciallachadh gu 'n robh 'n t-Athair 's am Mac ann. An sin shìn mise mo thrì meòirean a' ciallachadh gu 'n robh an t-Athair 's am Mac 's an Spiorad Naomh ann. Ghrad-dhùin esan a dhòrn 's chrath e e a' ciallachadh gu 'n robh 'n triùir 'nan aon. Thug mise ubhal as mo phòcaid 's thòisich mi r'a h-itheadh a' ciallachadh gu 'n do pheacaich Adhamh le itheadh de 'n mheas thoirmisgte. Cha bu luaithe rinn mi so na thug esan aran as a

phòcaid 's thóisich e r'a itheadh a' ciallachadh gu 'n robh aran na beatha ann 's le itheadh dheth gu 'm faodadh gach aon a bhi beo. Nis, cha robh feum sam bith domhsa dol na b' fhaide. Tha mi 'làn aideachadh gu 'n do ghléidh e orm, 's cha 'n 'eil agadsa nis ach pàigh an geall 's grad bhiomaid a' falbh." Gun tuilleadh dàlach phàigh an dròbhair Sasunnach na h-uile peighinn dheth, 's dh' fhalbh e, 's bu mhall leis a chasan gus an deach e null air a' chrìch Shasunnaich.

Fad na h-ùine bha 'm muilleir 's an t-seomar a' feitheamh an dùil a h-uile mionaid gu 'n tigeadh am balbhan air ais a chur nan ceisdean 's nan dubh-fhacal air; oir shaoil leis nach do thòisich an gnothach fhathast. Mu dheireadh thall thainig a mhaighstir—an dròbhair Albannach—a stigh do 'n t-seòmar 's fiamh gàire air a ghnùis. "Buaidh 'us piseach leat, fhir mo chridhe, nach maith a fhuaras thu 'n uair a chuir thu 'm balbhan 'na thosd, 's a' ghléidh thu dhomhsa 'n geall, 's a ghléidh thu urram do dhùthcha." "'N e mise" ars' am muilleir, 's e freagairt le mòr ioghnadh. "Cha do ghléidh mise 'n geall cha d' fhan am balgaire tiotadh maille rium 's cha do chuir e ceist ormsa fhathast. Cha chreid mi co dhiu gu bheil ann ach am fior bhurraidh dheth. Mac na caillich, nach ann a thòisich e ri fal-mhagadh orm mu 'n do thàrr mi suidhe 's an t-seòmar. Shìn e 'mheur rium a' ciallachadh nach robh agam ach aon sùil. Shìn mise mo dha mheur ris san a' ciallachadh gu 'n robh dha aige-san. Shìn e, 'n uair sin, a thrì meòirean rium a' ciallachadh gur e trì sùilean a bh' againn 'nar dithis. Leum mo nàdur orm 's dh' fhàs mi cho cas 'n am inntinn 's gu 'n do dhùin mi mo dhorn 's chrath mi ris e 'ciallachadh gur goirid a bhithinn-sa 'cur a

h-uile sùil a bha 'na cheann as mur sguireadh e 'mhagadh orm. Chuir e 'n uair sin a làmh 'na phòcaid 's thug e ubhal aisde 's thòisich e ri itheadh a' ciallachadh gu robh measan 's nithean grinne de 'n t-seorsa sin a' fàs an Sasunn, direach mar gu 'm biodh toil aige, 'n uair a sguir e 'mhagadh orm fhéin, teannadh ri magadh air dùthaich mo bhreith 's m' àraich. An sin chuir mise mo làmh 'àm phòcaid 's thug mi pìos aisde de 'n deagh aran choirce a thug mi 'n so o'n tigh, 's leig mi mar sin ris dha gu 'n robh againne 'n Alba stuth airson bidh mòran bu bhrìoghoire 's a b'fhearr na na luibhean gun sgoinn a bha 'n Sasunn. Dh' éirich e bog, balbh a mach 's dh' fhàg e 'n so mi. Ach na 'm bithinnse air a dhol aon uair 'na dhàil bha mi air leasan a thoirt da nach di-chuimhcheadh e 'n da latha so. IAIN.



# LONG MHOR NAN EILTHIREACH.

LEIS AN OLLAMH URRAMACH TORMAID MAC LEOID NACH MAIREANN.

Air pilleadh dhomh air m' ais o I Chaluim-Chille thainig sinn, air an aon fheasgar shamhraidh a b' aillidh a chunnaic mi riamh, do dh-aite tearuinte, fasgach, a tha ann an ceann mu thuath an eilein Mhuilich. Ar leam nach faca mi cala luingeis idir a tha air a dhion o éirigh fairge agus o chumhachd stoirme mar 'tha e. Tha eilean fada caol 'g a chuairteachadh air an taobh a muigh, a' sgaoileadh a sgiathan gu cairdeil mu 'n cuairt air gach soitheach beag agus long a tha 'g iarraidh fasgaidh 'n a thaic o dhruim a' chuain, no 'tha 'feitheamh ri sìd mara gus an rudha-mor a ghabhail. Air an laimh dheis mar a chaidh sinn a stigh, tha 'm fearann ag eirigh gu corrach, cas. Bha sinn a' seòladh ri bile nan creag, agus bha geugan nan craobh a' lubadh dluth dhuinn. Thainig fàileadh a' bharraich oirnn air oiteig an t-samhraidh, agus bha mile eun beag le 'n ceileiribh binn a' seinn air gach preas, a' cur failte oirnn 'n uair a bha sinn a' seoladh seachad orra gu reidh, samhach. Cha robh taobh a thionndaidhinn mo shuil nach robh 'n sealladh taitneach. Bha na beanntan arda Morchuanach, 's iad uaine gu 'm mullach—Suaineart le 'chnocaibh 's le tulaichibh boidheach, 's an Leathar-

Morairneach a' deanamh gairdeachais ann am blàs an fheasgair shamhraidh. Aig ceann shuas a' chaoil chi mi,

——" A' bheinn ard a's aillidh sgiamh,
Ceann feadhna nam milte beann :
Bidh aisling nan damh 'n a ciabh,
'S i leaba nan nial a ceann."

An uair a dhluthaich sinn a stigh, cha robh r'a fhaicinn ach croinn nan luingeas, am brataichean a' snamh gu fann ris an t-soirbheas ; 's cha robh r'a chluinntinn ach farum ramh, a's torman nan allt agus nan eas, a bha 'tuiteam o iomadh sgàirneach ard do 'n chala 'bha 'nis a' fosgladh gu farsuing romhainn. O thaobh gu taobh de 'n traigh air an dara laimh, tha sraid de thighean mora cho geall ris an t-sneachd ; 's gu grad air an cul tha uchdach chorrach chas, far am bheil an calltuinn, an caorann, agus an t-uinseann a' fàs gu dosrach, cho dhluth, direach os ceann nan tighean a tha fopa, 's gu 'm bheil an geugan, ar leat, a' lubadh m' am mullach. Air braigh a' bhruthaich chi thu 'chuid eile de 'n bhaile eadar thu 's faire, ionnus gur duilich dhuit aite 's boidhche agus a's neo-chumanta 'fhaicinn. Ach 's ann a mach 's a' chala 'bha 'n sealladh a b' fhiach 'fhaicinn; na ficeadan soitheach eadar mhor agus bheag, iomadh eithear caol le 'n raimh uaine, a bhirlinn riomhach le 'siuil gheala, 's an long mhor a thug barr orra air fad: bha iomadh bata beag a' gabhail d' a h-ionnsuidh, a's mhothaich mi gu 'n robh iad a' deanamh deas g'a cur fo sgaoil. Bha aon duine leinn a thainig oirnn aig culaobh Mhuile, a's gann a thog a cheann fad an latha, a bha 'nis ag amharc gu h-iomaguineach air an luing mhoir so. " An aithne dhuit," thubhairt mi ris, " ciod i an long mhor so ? " " Mo

thruaighe," a deir esan, "'s an domh is aithne; 's duilich leam gu 'm bheil barrachd 's a b' aill leam de m' luchd-eolais innte; innte tha mo bhraithrean agus mòran de m' chaomh chairdean a' dol thairis air imrich fhada, mhuladaich do dh-America mu Thuath; agus is bochd nach robh agam-sa na beireadh air falbh mi cuideachd."

Tharruing sinn a nunn g'an ionnsuidh; oir tha mi 'g aideachadh gu 'n robh toil agam na daoine blath-chridheach so 'fhaicinn, a bha 'n diugh a' dol a ghabhail an cead dheireannaich a dh-Albainn, air toir duthcha far am faigheadh iad dachaidh bhunaiteach dhoibh fhein agus d' an teaghlaichean. Cha 'n 'eil e comasach a thoirt air aon duine nach robh 's an làthair, an sealladh a chunnaic mi 'n so a thuigsinn. Cha tig an la a theid e as mo chuimhne. Bha iad an so eadar bheag agus mhor, o'n naoidhean a bha seachdain a dh-aois gus an seann duine liath a bha tri fichead bliadhna 's a deich. Bu déistinneach ri fhaicinn an trom mhulad—an arguin inntinn—an imcheist, 's am bristeadh-cridhe a bha air an deargadh gu domhain air aghaidh na cuid a bu mho dhiubh, a bha 'n so cruinn o iomadh eilean agus earrann de 'n Ghaidhealtachd.

Bheachdaich mi gu h-araidh air aon duine dall, aosmhor, a bha 'n a shuidhe air leth, a's triuir no cheathrar de chloinn ghillean mu 'n cuairt dha, a sheana ghairdeanan thairis orra, iad a' feuchainn co 'bu dluithe a gheibheadh a stigh r'a uchd, a cheann crom os an ceann, 'fhalt liath agus an cuaileanan dualach donna-san ag amaladh 'n a cheile, agus a dheoir gu trom, frasach a' tuiteam thairis orra. Dluth dha aig a chasaibh bha bean thlachdmhor 'n a suidhe ag osnaich gu trom ann an iomaguin broin; agus thuig mi gu 'm b'e a

fear-posda a bha 'spaisdearachd air ais agus air aghart le ceum goirid agus le lamhan paisgte. Bha sealladh a shul luaineach neo-shuidhichte, agus 'aghaidh bhuairte ag innseadh gu soilleir nach robh sith 'n a inntinn. Tharruing mi dluth do 'n t-seann-duine, agus dh' fheoraich mi dheth ann an caoimhneas cainnt, an robh esan ann am feasgar a laithean a' dol a dh' fhagail a dhuthcha? "Mise," deir esan, "a' dol thairis! Air imrich cha teid mise gus an tig an imrich a tha 'feitheamh oirnn air fad; agus an uair a thig, co an sin a theid fo m' cheann do 'n Chill? Dh' fhalbh sibh! dh' fhalbh sibh! dh' fhagadh mise m' aonar an diugh gu dall aosda, gun bhrathair, gun mhac, gun chul-taice; agus an diugh—la mo dhunach, Dia 'thoirt maitheanais domh—tha thusa, 'Mhairi, mo nighean, m' aon duine cloinne, le m' oghachan geala, gaolach, a' dol ga m' fhagail. Tillidh mis' an nochd do 'n ghleann ud thall ach cha 'n aithnich mi an lamh a tha ga m' threorachadh: cha tig sibhse, a leanaban mo ghraidh, a mach an coinneamh an t-seann-duine: cha chluinn mi tuilleadh briagail ur beoil ri taobh na h-aibhne; 's cha ghlaodh mi tuilleadh, ge nach bu leir dhomh 'n cunnart, Fuir'ibh air 'ur n-ais o'n t-sruth: 'n uair a chluinneas mi tabhunn nan con, cha leum mo chridhe na 's fhaide, 's cha 'n abair mi, Tha mo leanaban a' teachd. Co a nis a stùireas mi gu fasgadh an tuim, 's a leughas dhomh an Leabhar Naomh? C' ait' an an ath oidhche, 'n uair a theid a' ghrian fodha, am bi sibhse, a chlann mo ruin; agus co a thogas leam-sa laoidh an anmoich?" "O! 'athair," ars' an nighean, 's i 'dluthachadh ris, "na bristibh mo chridhe." "Am bheil thu 'n so, a Mhàiri," a deir e; "c' ait' am bheil do lamh? Thig na 's dluithe dhomh—m' eudail thu de mnathan an domhain, is

solasach leam do ghuth. Tha thu 'dealachadh rium :—cha-n 'eil mi 'cur-iomchoir ort, 's cha mho tha mi 'gearan. Falbh, tha mo làn chead agad, tha beannachd do Dhe agad. Bi thusa, mar a bha do mhathair romhad, dleasnach. Air mo shon-sa, cha 'n fhada bhitheas mi ann : chaill mi 'n diugh mo gheugan àillidh, agus is faoin an oiteag a leagas mo cheann ; ach fhad 's is beo mi seasaidh Dia mi : bha e riamh leam anns gach cruaidh-chas, agus cha treig e 'nis mi. Dall 's mar tha mi, tha e fein, buidheachas d'a ainm, a' toirt domh seallaidh air mo charaid a's fearr air a dheas-laimh, agus 'n a ghnuis is leir dhomh caomhalachd agus gras. Tha mi 's a' cheart am so a' faotainn neart grais. Tha geallaidh-nean a' teachd dhachaidh gu m' chridhe. Faodaidh meanglain eile failneachadh—ach cha searg craobh na beatha. Am bheil sibh air fad lamh rium ? a deir e : eisdibh ; tha sinn a nis a' dealachadh : tha sibhse a' dol do dhuthaich fad' as, agus ma dh' fhaoidhte mu 'n ruig sibh i gu 'm bi mis' ann an duthaich ard ghrianaich, far am bheil dochas agam gu 'n coinnich sinn fhathast a cheile, far nach bi imrich no deal-achadh a chaoidh : cha bhi ; oir cha 'n 'eil sannt no ciocras òir air neamh. Bithidh sinn an sin gu siorruidh le 'cheile, agus gu siorruidh le Dia. Siabar gach deur o'n t-suil, agus bithidh la a' bhroin thairis. Bithibh cuimhneach air Dia ur n-aithrichean, 's na tuitibh o aon deadh chleachdadh a dh' fhoghluim sibh. Moch agus anmoch lubaibh an glun, mar a b' abhaist duinn, agus togaibh an laoidh. Agus sibhse, mo leanaban, a bha mar shuilean agus mar luirg dhomh ; sibhse a shaoil mi a chaireadh am foid gorm tharam, an eiginn duinn dealachadh ? Dia 'chuideachadh leam ! "

Cha b' urrainn domh fuireach na b' fhaide : bha 'gheola

'bha gus an seann duine a thoirt gu tir a' tarruing 'suas ri cliathach na luinge : chaidh iadsan a bha 'feitheamh air a dh' innseadh dha gu 'm feumadh e falbh. Theich mi uatha : cha robh e ann am chomas a bhi 'm fhianuis air an dealachadh bhochd.

Ann an deireadh na luinge, bha buidheann dhaoine a thuig mi 'bu luchd-duthcha, air an earradh ; agus mhothaich mi o'n cainnt, gu 'm b' ann o aon de na h-eileinibh tuathach a thainig iad. Bha iad gu geur iomaguineach ag amharc a mach air son bata beag a bha 'teachd a stigh an rudha fo 'siuil 's fo 'raimh. Cho luath 's a ghabh i steach do 'n chala 's a rinn i air son na luinge, ghlaodh iad a mach, "'S e fein a tha ann—piseach air a cheann." Bha aon neach am measg nan daoine so a bha a reir coslais na bu mheasaile na cach. 'N uair a dh' aithnich e 'm bata beag so, chaidh e far an robh an sgiobair, agus mhothaich mi 'n sin gu 'n do ghairmeadh orra-san a bha suas anns na crannaibh, 's a mach air na slataibh-siuil, teachd a nuas, agus gu 'n deachaidh stad air an uidheamachadh a bha 'dol air aghaidh chum an long a chur fo sgaoil. Dhluthaich am bàta, dh' eirich seann duine ard, uasal dreachmhor a bha 'n a deireadh, agus le ceum daingeann, laidir, ged a bha 'cheann cho geal ris a' chanach, dhirich e suas, gun chuideachadh sam bith, ri taobh na luinge. Chuir an sgiobair failt' air le mor urram. Dh' amhairc e mu 'n cuairt da, agus gu ghrad mhothaich e 'bhuidheann ghaolach a bha 'n deireadh na luinge, agus ghabh e g'an ionnsuidh "Dia 'bhi maille ruibh," ars' esan, 'n uair dh' eirich gach aon diubh, le 'bhoineid 'n a laimh, a chur failt' air. Shuidh e 'n am measag ; air an luirg a bha 'n a laimh, leig e car tamuill taic a chinn ; agus mhothaich mi

gu 'n robh na deoir mhora a' sruthadh a nuas air an aon aodann a bu taitniche leam 'fhaicinn a chunnaic mi riamh. Tharruing gach aon diubh mu 'n cuairt da, agus shuidh cuid de 'n chloinn aig a chasaibh. Bha ni eigin ann an coslas an duine bheannaichte so nach faodadh gun daoine a thaladh ris : bha de mhaithens agus de chaomhalachd mu 'n cuairt da 's gu 'm faodadh an neach bu lag-chridhiche, misneach a bhi aige teachd 'n a lathair ; agus, anns an am cheudna, bha de smachd 'n a shuil agus 'n a bhathais, na bheireadh air an spiorad a bu dalma meatachadh 'n a fhianuis. "Thainig sibhse, le 'r cead," ars' iadsan, " mar a gheall sibh : cha d' rinn sibh dearmad riamh oirnn ann an la ar teinn. Tha sinn an nochd a' dol a' ghabhail a' chuain fo 'r ceann ; 's mu 'n eirich a' ghrian air na beanntaibh ud thall, bithidh sinne gu brath as an sealladh. Is culaidh thruais sinn an diugh—la ar dunach " " Na cluinneam," ars' am ministeir, " a' leithid so de chainnt. Bithibh misneachail ; cha 'n e so an t-àm dhuibh meatachadh ; cuiribh ur n-earbsa ann an Dia ; oir cha 'n ann gun fhios da-san a tha sibh a' dol air an turus so. 'S ann 'n a fhreasdal fein a tha gach ni 'teachd mu 'n cuairt : ach 's ann a tha sibhse 'labhairt mar gu 'm biodh sibh a' fagail rioghachd an Uile-chumhachdaich, agus a' dol far nach ruigeadh a chaoimhneas athaireil oirbh. Mo thruaighe ! an e so ur creidimh ? " "Tha sin fior," thubhairt iad ; "ach an fhairge, an cuan mor, farsuing !" " An fhairge !" fhreagair e ; " c' ar son a chuireadh sin sibh fo dhiobhail misnich ; nach 'eil Dia r'a fhaotainn air a' chuan cho maith 's air tir-mor ? Fo stiuradh a ghliocais, fo dhion a chumhachd, nach 'eil sibh cho tearuint' air a' chuan 's a bha sibh riamh ann an gleann tiorail ? Nach 'eil an Dia a chruthaich

an cuan a dol a mach air a thonnan uaibhreach? cha 'n eirich a h-aon diubh roimhibh gun fhios da : 's e fhein a chaisgeas onfhadh na fairge : tha e 'mach air a' chuan ann an carbad na gaoithe, cho cinnteach 's a tha e ann an neamh shuas. 'O sibhse air bheag creidimh, c' ar son a tha sibh fo eagal?"

"Tha sinn a' fagail ar duthcha," fhreagair iad. "Tha gun teagamh," ars' esan ; "tha sibh a' fagail an eilean 's an d' fhuair sibh ur togail 's ur n-arach ; gu cinnteach tha sibh a' dol air imrich fhada ; cha ruigear leis a chleth gu 'm bheil iomadh cruadal a' feitheamh oirbh ; ach cha d' thainig so oirbh gun fhios duibh. A' fagail ur duthcha! an dubhairt sibh ; am bheil ceangal seasmhach aig mac an duine ri aon duthaich seach duthaich eile? Cha 'n 'eil duthaich bhunailteach againn air thalamh ; cha 'n 'eil sinn air fad ach 'n ar n-eilthirich ; agus cha 'n ann 's an t-saoghal chaochlaideach so a tha e air a cheadachadh dhuinn le Dia an dachaidh sin iarraidh as nach bi imrich."

"Gun amharus," fhreagair iad, "tha sin fior, ach tha sin a' falbh mar chaoraich bhochda gun bhuachaille, gun a h-aon ris an cuir sinn ar comhairle ; 's a' dol fad' air falbh. O! na 'm biodh sibhse"—"Bithibh 'n ur tosd," deir esan : "na cluinneam a' leithid so de chainnt. Am bheil sibh a' dol na 's fhaide o Dhia, na bha sibh riamh? nach e 'n Dia ceudna 'dh' fhosgail rosgan do shul an diugh 's a dhuisg thu a suain na h-oidhche, a tha 'g oibreachadh taobh thall an t-saoghail? Co 'sheas le Abraham 'n uair a dh' fhag e tigh 'athar, 's a chaidil e 'muigh air an raon? Mo naire! a dhaoine ; c' ait' am bheil ur creidimh? An dubhairt sibh gu 'n robh sibh mar chaorach bhochda gun bhuachaille? Am bheil aon

leanabh beag lamh rium an so, nach aithris na briathran sin,

‘Is e Dia fein a’s buachaill’ dhomh :
Cha bhi mi ann an dith ?’

Nach esan, Ard-Bhuachaille a chuid caorach fein, a thubhairt, ‘Na biodh eagal ort, a threud bhig ; bi fo dheadh mhisnich, oir is mise do Dhia.’ Cha ’n ’eil, gu dearbh,” deir esan, “tighean-aoraidh far am bheil sibh a’ dol ; agus is docha nach ’eil ministeirean ann : ach cuimhnichibh la an Tighearna. Cruinnichibh fo sgail na creige, no fo dhubhar nan craobh ; agus togaibh le ’cheile laoidhean Shioin, a’ cuimhneachadh nach ’eil lathaireachd Dhe fuaighte ri aite seach aite : gu ’m bheil e r’a fhaotainn anns gach aite leo-san a dh’ iarras e gu treibhdhireach ann an ainm Chriosd—air mullach na beinne a’s airde, aig bonn a’ ghlinne a’s isle, no ann am meadhon a’ bhaile-mhoir, no ’s an teampull a’s dreachmhoire a thogadh riamh dha le lamhan. Tha gach aon agaibh comasach air focal Dhe a leughadh ; mur bitheadh, bu trom mo chridhe da-rireadh, ’s bu bhronach an dealachadh. Tha fhios agam gu ’m bheil Biobuill ’n ur cuideachd ; ach gabhaibh uam sa an diugh Biobuill ura, air an ur chlo-bhualadh, ann an tomad beag, soirbh r’an giulan ; agus cha shuaraiche leibh iad gu ’m bheil ur n-ainmeannan sgriobhta annta leis an laimh sin a bhaist an earrann a’s mo dhibh, a thogadh iomadh uair ann an asluchadh as ur leth gu neamh ; agus a thogar fhathast ann an deadh dhochas an ainm Chriosd air ur son, gus an tig marbhantachd a’ bhais thairis oirre. Agus sibhse, mo leanaban beaga, am badan lurach de m’ chuid uan, a tha ’nis ga m’ fhagail, thug mi d’ ur n-ionnsuidhse cuimhneachan beag air mo mhor-ghradh dhuibh. Dia g’ur beannachadh.”

"O!" ars' iad-san, "cia taingeil a tha sinne gu 'm faca sinn sibh aon uair eile,agus gu 'n cuala sinn fhathast ur guth."

Bha muinntir na luinge gu leir a' tarruing na bu dluithe air an aite 's an robh e'n a sheasamh; ma b' iad na seoladairean fhein, ged nach do thuig cuid diubh a' chainnt, thuig iad gu 'm bu ghnothuch anama a bha 'dol air 'aghaidh. Bha uiread de dhurachd, de bhlàs, 's de chaoimhneas 'n a choslas agus 'n a chainnt, 's gu 'n do sheas iad gu ciuin, samhach; agus chunnaic mi iomadh aon diubh a' cleth nan deur a bha 'tuiteam o ghruaidhean as an tug iomadh latha garbh, o cheann fhada, an leanabas.

Thug an duine beannaichte a chomhdach-cinn deth, agus sheas e suas; thuig gach aon na bha 'n a bheachd. Thuit cuid diubh air an gluinibh, a's dh' amhairc gach aon air an lar, 'n uair a thubhairt e le guth, glan fallain, "Iarramaid beannachd Dhe; deanamaid urnaigh." O! bu chruaidh an cridhe nach leaghadh, agus cha chuis fharmaid an spiorad sin nach gabhadh suim, fhad 's a bha 'n urnuigh dhurachdach, theas-chridheach 'g a cur suas leis an duine mhath so, a bha 'nis e fein air 'ardachadh os ceann an t-saoghal so. Is iomadh duile bhochd, lag-chridheach a fhuair misneach: thuit a bhriathran mar dhruchd an fheasgair, a's fhuair na meanglain laga, fhann', fionnachd agus solas. Bu trom acain an cleibh, 'n uair a bha iad air an gluinibh 's na h-osnaidhean a dh' fheuch iad a chumail fodha; ach 'n uair a dh' eirich iad, ar leam gu 'n robh misneach ur r'a fhaicinn 'n an suilibh troimh cheo nan deur goirt a bha iad a nis a' tiormachadh air falbh. Dh' fhosgail e leabhar nan Salm, a's thogadh an naomh cheol a bu tursaiche, 's a bu deuchainniche gidheadh bu sholasaiche, a chuala mi riamh.

Rainig an fhuaim thiamhaidh gach long 's gach soitheach 's a' chala. Cha robh ràmh nach robh air a' phasgadh ; cha chluinnte fead no farum, ach an t-samhchair bheannaichte, mar a sheinn iad an dara Salm thar an da fhichead, aig a' cheathramh rann :—

" Tha 'm anam air a' dhortadh 'mach,
Tra chuimhnicheam gach ni,
Oir chaidh mi leis a' chuideachd mhoir,
Dol leo gu teampull Dhe.

" Seadh, chaidh mi leo le gairdeachas,
A's moladh fos le cheil' :
'S ann leis a' chuideachd sin a bha
A' coimhead laithe féill.

" O m' anam ! c' uim a leagadh thu
Le diobhail misnich sios ?
A's c' uim am bheil thu 'n taobh 'stigh dhiom
Fo thrioblaid a's fo sgios ?

" Cuir dochas daingeann ann an Dia,
Oir fathast molam e ;
Air son na furtachd a's na slaint'
'Thig dhomh o 'aodann reidh.'"



## FAR AM BI AN TOIL BIDH AN GNIOMH.

Ruairidh Mor.—Madainn mhath dhuit, a Cholla ; tha toil agam turas a ghabhail an diugh, agus thainig mi a dh' iarraidh tacain d' an làir bhàin agad.

Colla Ban.—Gheobhadh tu sin le deadh dheoin agus le m' uile chridhe, ach tha agam fhein ri dol an mhuileann air tòir mine do 'n mhnaoi.

Ruairidh.—Cha 'n 'eil am muileann a' dol an diugh ; chuala mi fhein am muillear ag radh gu'n robh an t-uisge ro iosal.

Colla.—Is cearr an gnothach sin. Feumaidh mi falbh do 'n bhaile-mhargaidh cho luath 's is urrainn domh, oir chuireadh mo bhean a mach as an tigh mi na 'm biodh an geàirneal falamh.

Ruairidh.—Caomhnaidh mise an dragh sin duit, oir tha pailteas mine agam ; bheir mi dhuit an coingheall na chuireas seachad sibh gus an atharraich an t-sìd, agus am bi uisge ann air son a' mhuilinn againn fhein.

Colla.—Cha chòrdadh a' mhin agadsa ri m' mhnaoi-se ; tha i ro dhuilich a thoileachadh ann am min.

Ruairidh.—Biodh i cho ailleasach 's a thogras i, cordaidh i rithe ; nach ann bhuait fein a cheannaich mi an siol, agus thuirt thu rium nach robh na b' fheàrr riabh agad.

Colla.—Ma's ann bh' uamsa a fhuair thu an sìol feumaidh e bhi math; cha robh droch shìol riabh am shabhal. Cha 'n 'eil duine air an t-saoghal, fhir mo chridhe, do 'm bu luaithe a nochdainn caoimhneas no do 'n deanainn comhstadh na dhuit fhein; ach dhiùlt an làir bhàn a ceannag fheoir an diugh 's a' mhadainn, agus is mor m' eagal nach 'eil i comasach air falbh leat.

Ruairidh.—Na biodh eagal ort; bheir mi fhein dhi gu leòir de shiol air an rathad.

Colla.—Tha 'choltas air an latha a bhi ceòthar; bidh an rathad sleamhainn, agus cha'n'eil fhios agam nach rachadh tu fhein agus an làir ás an amhaich.

Ruairidh.—Cha 'n eagal duinn; tha an làir bhàn math a chumail a cas—thoir a mach i.

Colla.—Nach mi-fhortanach an gnothach gu bheil an diollaid air dol á sgaid; agus tha an t-srian air falbh gu 'càradh.

Ruairidh.—Tha an da chuid diollaid agus srian agam fhein.

Colla.—Cha fhreagair do dhiollaid-sa do 'n làir bhàin.

Ruairidh.—Mur freagair gheibh mi coingheall diollaid Iain Thomais.

Colla.—Cha fhreagair diollaid Iain Thomais na 's fhearr na do dhiollaid fhein.

Ruairidh.—Theid mi a suas do 'n tigh-mhor; is aithne dhomh fhein an gille-stàbuil, agus tha fhios agam gu 'm faigh mi te am measg nam ficheadan a tha an sin a fhreagras do 'n lair bhain.

Colla.—Cha 'n 'eil teagamh nach fhaigh, a charaid; cha 'n 'eil duine fo 'n ghrein do 'm bu deise mi gu comhstadh a

dheanamh na thu fein, agus gheibheadh tu an làir bhàn le m' uile chridhe, ach cha deachaidh cìr air a gath-muinge o chionn mios, agus na 'm faiceadh daoine i anns a' bhaile mar tha i bheireadh e a nuas a pris gu mor na 'n rachainn ga 'reic.

RUAIRIDH.—Cha 'n fhada a ghabhas duine a' cur eich an òrdugh. Ni an sgalag agam fhein a h-uidheamachadh ann am beagan ùine.

COLLA.—Cha 'n 'eil teagamh air sin, ach ma 's math mo chuimhne tha i am feum a cruidheadh.

RUAIRIDH.—Cha 'n 'eil a' cheardach fad as.

COLLA.—An e gu 'n leiginnse leis a' ghobhainn mhór an làir bhàn a chruidheadh ! Cha 'n earbainn m' asail ris. Cha leig mi le gobhainn sam bith ach fear an Tuim-uaine an làir bhàn a chruidheadh.

RUAIRIDH.—Nach fortanach gu bheil agam ri dol seachad air dorus na ceardaich sin ; gheibh mi a cruidheadh 's an dol seachad.

COLLA *(Agus e a' faicinn a ghille-stabuil aig ceann an t-sabhail.)*—An cluinn thu, Iain !

IAIN.—Tha mi a' cluinntinn ; 'd é b' àill leibh ? *(Agus e a' tighinn a dh-ionnsuidh a mhaighstir.)*

COLLA.—So agad Ruairidh Mor ag iarraidh coingheill d' an làir bhàin ; tha fhios agad gu bheil creuchd air a druim cho mor ri m' bhois. *(Chaog e ri Iain.)* Seall an do leigheis i. *(Thuig Iain ciod a bu chiall do 'n chaogadh agus dh' fhalbh e.)* Tha mi a' smuaineachadh gu 'm bu choir do 'n chreuchd a bhi slan a nis. Tha mi toilichte gu bheil e am chomas comhstadh a dheanamh dhuit ; feumaidh daoine a chéile a chuideachadh anns an t-saoghal so. Is briagh leam fhein

daoine fhaicinn cairdeil agus comhstach. Na 'n do dhiùlt mi thu an toiseach theagamh gu 'n deanadh tusa a' cheart leithid ormsa aig àm eile. Tha mise de nàdur cho soirbh nach urrainn domh caraid a dhiùltadh. *(Iain a' tilleadh as a stabul.)* A bheil a' chreuchd air leigheas?

Iain.—Air leigheas! Cha bhi craicionn slan oirre an ceann mios. Thuirt sibhse gu 'n robh an lot mu mheud ur boise; cho mor ri m' bhoineid a bu choir dhiubh a ràdh. Cha chuir an làir bhàn cas foidhpe air a' mhios so.

Colla.—Tha mi ro dhuilich, a charaid, gu bheil gnothaichean mar tha iad, oir bheirinn an saoghal air son do sheirbhiseachadh aig an àm so; ach tha thu fein a' faicinn nach 'eil e am chomas.

Ruairidh.—Tha mi ro dhuilich a chluinntinn air do sgàth fhein. Bha litir agam bho 'n ard-mhaor-choille ag iarraidh orm tighinn a stigh do 'n bhaile na 'choinnimh; tha e 'dol a shuidheachadh gearradh na coille orm. B' fhiach so cuid mhath dhomhsa, agus bha mi an duil a' chairteireachd a thoirt duitse, agus b' fhiach sin leth do mhail dhuit; ach—

Colla.—Leth mo mhail! a dhuine chridhe!

Ruairidh.—Theagamh tuilleadh 's sin; ach bho nach urrainn duit an làir bhàn a thoirt dhomh is feàrr domh taghal air Iain Mòr a dh' fheuchainn an toir e dhomh an t-each glas.

Colla.—Nàraichidh tu mise ma ni thu sin; stad, stad, agus gheibh thu an làir bhàn. An e gu 'n diùltainn an caraid is fhearr a th' agam!

Ruairidh.—Ciod a ni thu air son mine do 'n mhnaoi?

Colla.—Tha 's a' ghearneal na dh' fhoghnas dhi gu ceann ceithir là deug fhathast.

Ruairidh.—Ach nach 'eil do dhiollaid á sgaid ?

Colla.—Is i an t-seann te a tha mar sin. Tha te ùr agam air nach do shuidh duine riabh, agus gheibh thu a' chiad latha dhi le 'm uile chridhe.

Ruairidh.—An cruidh mi an làir bhàn aig ceardach an Tuim-uaine anns an dol seachad ?

Colla.—Cha robh cuimhne agam gu 'n d' fhuair mi a cruidheadh aig a' ghobhainn mhór a dh' fhaicinn ciod an dreach a chuireadh e oirre, agus, a dh-innseadh na firinn, rinn e an gnothach na b' fhearr na shaoil mi a dheanadh e e.

Ruairidh.—Nach d' thuirt Iain riut gu 'n robh creuchd air a dhruim cho mor ri 'bhoineid ?

Colla.—Cha 'n 'eil annsan ach an t-abharsair breugach. Cuiridh mi geall nach 'eil a' chreuchd na 's mò na ionga d' ordaig.

Ruairidh.—Feumaidh i a cìreadh co dhiubh ; nach d' thuirt thu nach deachadh cìr oirre o chionn mios ?

Colla.—Mu thruaigh an gille-stabuil mur cìreadh e i a' h-uile latha !

Ruairidh.—Thoir dhi siol, ma ta ; nach do dhiult i a boitean maidne ?

Colla.—Ma dhiùlt is ann bho 'n fhuair i gu leoir de shiol. Na biodh eagal ort ; falbhaidh i mar a' ghaoth. Tha an rathad math ; cha 'n 'eil coltas uisge no ceò air. Turas sàbhailte dhuit, agus soirbheachadh math dhuit fhein agus do 'n mhaor-choille. Tog ort ; leum a suas !

Fionn.

## THA M' ATHAIR AIR AN STIUIR.

(Eadar-theangaichte o'n Bheurla.)

---

Dh' eirich an fhairge, 's shéid a ghaoth,
Is b' aobhar-oillt an fhuaim,
Do n' h-uile aon 's an eathar fhaoin,
Air faondradh feadh a' chuain.

Ach mac an sgiobair, balachan maoth,
Chual' e, gun gheilt, an toirm ;
Fiamh aiteis àrd gun robh na ghnùis,
Gun smuairean air roimh 'n stoirm.

Dh' fheòraich aon de 'n sgioba dheth,
C' arson bha e cho ciùin ;
" Cha 'n eagal dòmhsa," fhreagair e,
" Tha m' athair air an stiùir."

Mar so, 'n uair dhìobras sòlas sinn,
'S an crìdh' le dòlas làn,
Tha acair dhaingean ann nach tréig ;
'S e Dia is Dia a mhàin.

R' ar n-ùrnaigh cromaidh Dia a chluas,
Is fuasgladh luath bheir dhuinn ;

Ar deòir gu aiteas tionndaidh e,
  Gu aoibhneas fàth ar teinn.

Measg àmhgaran an t-saoghail thruaigh,
  Earbaibh á Dia nan Dùl,
Ag ràdh, an là na gaillinn chruaidh,
  "Tha m' Athair air an stiùir."

"*Leabhar nan Cnoc.*"



## AM PRIONNSA 'S AN T-AMADAN.

---

O chionn fada 'n t-saoghail ma 's fìor an sgeul bha Prionnsa mòr, uaibhreach, àrdanach, ann air nach robh eagal De no duine, agus a bha a reir coltais ga 'mheas fhéin n'a bu ghlice na neach sam bith eile. Cha robh e gle fhàbharrach do 'n chreideamh Chrìosduidh, ach aig a' cheart àm cha robh e deanamh mòran bacaidh air, do bhrìgh gu robh mòran de 'n t-sluagh a bha fo riaghladh air géilleadh dha.

Bha e 's a bheachd gu robh aineolas an t-sluaigh agus aineolas an luchd-teagaisg na aobhar air cho dlùth 's a bha iad a' leanntuinn ris gach òrdugh a bha 'n aidmheil a' cur mar fhiachaibh orra 'choimhead. 'S e smuaintean a bhuail 's a' cheann aige air là àraidh gu 'm feuchadh e 'de an t-eòlas agus an gliocas a bh' aig an luchd-teagaisg. Bha fhios aige, gu maith, gu robh iad ga 'meas fhein mòran na b' eòlaiche anns gach doigh na na h-uile neach eile, ach bha teagamh aige gu robh iad cho tuigseach, fiosrach, 's a bha iad a' cumail a mach. 'S e 'n rud a rinn e chuir e fios air sagart a bha faisg air. Thàinig an sagart g'a fhaicinn. Bha 'n dùil nach robh dad sam bith cearr, ach o 'n bha gne dh' fhios aige dé 'n duine a bh' anns a' Phrionnsa bha rudeiginn de fhiamh air na lathair.

"Chuir mi fios ort," arsa am Prionnsa, "agus is maith a rinn thu tighinn, oir tha gnothach ro chudthromach agam riut. Tha thu fhein 's gach aon de d' sheòrsa a' gabhail oirbh a bhi ni 's glice na mise agus gach neach de m' sheorsa, agus o 'n a tha feumaidh tu dhearbhadh soilleir a thoirt domhsa air d' eòlas agus air do ghliocas, air neo bithidh ni 's miosa dhut. Feumaidh tu tighinn an so far a' bheil mise agus mur a freagair thu na trì ceisdean a chuireas mi ort cha bhi agad ach na bheir thu ga chionn."

Dh' fhalbh an sagart 's e glé mhi-stòlda na 'inntinn. Bha eagal a bheatha air, 's cha b' ioghnadh e; oir aig an àm a bh' ann an so bha tuilleadh 's a chòir de chumhachd aig Rìgh-ribh 's aig Prìonnsaibh; a dh' aon fhocal, bha cumhachd beatha 's bàis 'nan làmhaibh. 'N uair a smuainich e car tiotaidh air a chùis, thug e fainear gu 'm b' anabarrach cunnartach an suidheachadh anns an robh e a thaobh

ceisdean a' Prionnsa. Thug e fainear mar an ceudna cho neo-chomasach 's a bha e do neach sam bith, a dh' aindeoin cho eolach, tuigseach, geur-chuiseach 's g'an feudadh e bhith, ceisdean fhuasgladh an ionad nam bonn. So dìreach a' cheart ni a bh' aige-san r'a dheanamh seachdain o'n là ud air neo bhitheadh a bheatha g'a dhìth. Cha robh comas air. Dh' fheumadh e gach cùis a ghabhail mar a thigeadh i. Uair a bhitheadh 'inntinn aig fois 's e feuchainn ri e fhéin a strìochdadh do gach trioblaid a bha air thuar tighinn 'na rathad, 's dà uair a bhiodh e 'smuaineachadh gu 'm b' e fhéin ceann na mi-shealbh 's a' chruaidh-fhortain a tighinn thun an t-saoghail. Eadar a h-uile rud a bh' ann cha robh 'bheag a dh' fhois aige an oidhche sin.

Bha bràthair aig an t-sagart a bha, ann an cruth 'san dealbh, 'san cumadh, ro choltach ris. Cha n' aithnicheadh neach sam bith ach neach a bha min-eolach orra fear seach a chéile dhiubh. Bha iad co coltach ri chéile ri da ubh, 's dh' fhoghnadh sin. Nis o'n a bha car a dhith air bràthair an t-sagairt, no ann an briathraibh eile, o'n a bha e 'na leth-linn 's e a' n t-amadan a bh' aca mar ainm air. Ged theirte an t-amadan ris tha e glé choltach gu 'n robh e ro ghleusda 'na chainnt. Dh' aithnich e gu 'n robh an sagart, mar nach b' àbhaist da bhi, fo lionndubh 's fo bhròn, gun chàil do bhiadh no do dhibh, agus amaideach 's mar a bha e dh' fhaighneachd e 'dé bu mhò a bha cur air.

" Dé am feum dhomhsa sin innse dha d' leithidsa," arsa 'n sagart. Cha leighis thusa no neach air bith eile mo ghalar, agus mar sin, cha 'n 'eil aobhar dhomh a bhi tighinn air."

" Ma ta," ars' an t-amadan, "cha ruig thu leas gun innse,

'S mur innis thu dhomhsa e cò dha dh' innseas tu e. Olc no maith mo chomhairle feudaidh i feum a dheanamh dhuit. Mar a thuirt am facal, "Comhairle an righ an ceann na h-òinid." 'S e bun a bh' ann dh' innis an sagart facal air an fhacal mar a bh' eadar e fhéin 's am Prionnsa 's an cunnart 's an robh e 'ga fhaicinn fhéin a thaobh nan ceisdean, mar fuasgladh e iad gu 'n robh a bheatha gu bhi air a toirt air falbh.

"Innsidh mise dhuit," ars' an t-amadan, "'dè ni thu. Tha gach duine 'g ràdh gu 'm bheil thu fhéin 's mi fhéin, ann an cruth 's an cumadh, anabarrach coltach r' a chéile. Mar a thuirt am facal, 'An rud a their na h-uile duine bithidh e fìor,' agus mar sin, cuiridh mise umam an deise agadsa 's theid mi 'n làthair a' Phrionnsa gun fhios nach faodadh an sealbh gu 'm fuasglainn na ceisdean. Ma theid agam air am fuasgladh 's maith, 's mur téid cha bhi comas air. Ma 's éiginn domh am bàs fhulang 's mi call mòran a's lugha na thusa."

"Cha 'n 'eil mi deonach a muigh no 'mach air do chomhairle 'ghabhail ged a tha i mòran ni 's gleusda na shaoil mi bhitheadh i. Cha 'n 'eil mi idir a' faicinn gu 'm biodh e ceart dhomh do bheatha-sa 'chur a cunnart a chum mo bheatha fhéin a shàbhaladh ; agus a bharrachd air a sin, ma gheibh am Prionnsa 'mach gu 'n robh sinn a' feuchainn ri 'char a thoirt as 's docha gu 'n cuir e gu bàs'nar dithis sinn. Theid mi fhéin far am bheil e."

"Cha b'e mo chomhairle dhuit," ars' an t-amadan. "'S fhearr dhuit deanamh mar a tha mi 'g iarraidh ort, agus ma 's éiginn domhsa 'm bàs fhulang bithidh ùine agads air do chasan a thoirt as far nach ruig am Prionns' ort."

'S e bh' ann dh' aontaich an sagart mu dheireadh comhairle 'bhràthar a ghabhail amaideach 's mar a bha e. 'Nuair a thàinig an la dh' ainmich am Prionnsa chuir an t-amadan deise an t-sagairt air 's dh' fhalbh e. 'Nuair a ràinig e bha e car beagain ùine a' spaisdearachd air beulthaobh na lùchairt mu 'n do dh' iarradh air a dhol a steach. 'Nuair a chaidh e steach 'sa sheas e fa chomhair a Phrionnsa cha 'n aithnichte air dòigh sam bith nach e 'n sagart a bh' ann.

"Tha mi 'faicinn gu 'n d' thàinig tu," ars' am Prionnsa, "'s tha mi 'n dòchas gu 'm freagair thu gach ceisd a chuireas mi ort."

"Le 'r cead," ars' an t-amadan 's e 'freagairt, ni mi mo dhìchioll air am fuasgladh gun teagamh, ach feudaidh e bhi nach urrainn mi."

"'S i cheud cheisd a chuireas mi' ort," ars' am Prionnsa, i so :—"C' àit' am bheil meadhon an t-saoghail?"

"Ma ta, le 'r cead, innsidh mi sin duibh ann an tiotadh," ars' an t-amadan 's e 'toirt ceum no dha gu meadhoin an t-seomair 's a' cur a bhata na sheasamh ann, "tha meadhon an t-saoghail direach far am bheil am bata."

"De 'n dearbhadh a bheir thu dhomh gur e sin meadhon an t-saoghail?" ars' am Prionnsa.

"Le 'r cead," ars' an t-amadan, "'s ann a thàinig mise a dh' fhuasgladh nan ceisdean a bha sibh gus a chur orm, agus mar fhuasgladh do 'n cheisd a chuir sibh, dh' innis mi dhuibh a cheart bhad anns am bheil meadhon an t-saoghail, agus ma tha sibh a' cur teagamh sam bith 's a' chùis cha 'n 'eil agaibh ach tomhaisibh an iar 's an ear, a' tuath 's a deas, 's ma gheibh sibh aon òirleach a bharrachd air taobh seach taobh fuilingidh mise air a shon."

" Rinn thu chùis orm, tha mi faicinn, ach tha da cheisd eile agad fhathast ri 'm fuasgladh," ars' am Prionnsa ; " 'si so te dhiubh—'Dé 's fhiach mi 'n t-saoghal ? "

" Ma ta, le 'r cead, innsidh mi sin duibh cuideachd," ars' an t-amadan, " tha mi 'n duil nach fhiach sibh peighinn a bharrachd air fichead bonn airgid."

" Ach," ars' am Prionnsa, " 'd é 'n dearbhadh a bheir thu dhomh nach fhiach mi ach fichead bonn airgid."

" Bheir, le 'r cead, so," ars' an t-amadan, " reiceadh Mac Dhé airson deich buinn-fhichead airgid, agus b' fhiach e deich buinn a bharrachd oirbhse co dhiu."

" Tha mi riaraichte leis an fhreagairt, ach tha ceisd eile agam ri chur ort," ars' am Prionnsa, " agus so agad i. Co air a tha mi 'smuaineachadh an drasta ? "

" Ma ta, le 'r cead innsidh mi sin duibh cuideachd, tha sibh a' smuaineachadh gur e 'n sagart a tha bruidhinn ribh, ach cha 'n e th' ann ach an t-amadan a bhràthair."

" Ma ta gu cinnteach, 's ann a tha 'n t-amadan ann mise agus cha 'n e thusa," ars' am Prionnsa, " Feudaidh tu bhi falbh 's cha chuir mise dragh no trioblaid ort fhein no air do bhràthair gu bràth.

Iain.



## SEALG AN TUIRC-FHIACLAICH.

Air bruachan aibhne àraid 'an Canada, tha bailteacheas Ghàidheal a chaidh air imrich á Tìr-nam-beann. Tha fonn a' chòmhnaird a tha 'chòir na h-aibhne anabarrach feartach, torach, ach leis gu 'm beil an Geamhradh ro fhada, cruaidh, cha 'n 'eil an luchd-àitich, mar na Goill air a' Mhachair 'an Albainn, a' sìor chur ris an tuathanas; ach a thaobh an t-iasg 's an ianlaith a bhi gu math pailt, bidh iad ri móran iasgaich 'us seilge.

Latha bha 'sid, ma ta, thug dithis dhiùlnach lùthor, a choille orra a shealg, gach fear na 'chulaidh sheilg, le 'mhusg 's le 'bhiodaig. Chùm iad an gabhail ri taobh uillt a bha 'ruith as a' mhonadh air taobh-niar na h-aibhne—cuilidh a bha fios aca a b' ionad-tathaich do 'n torc-fhiaclach. B' annsa leotha an torc na gin de luchd-àitich na frìdhe; agus ged a bha an t-ainm gu 'n robh iad air leth làidir, allta, cha robh teagamh aca nach leagadh iad co-dhiù dithis diubh, ach an sealbh ga 'n cur na 'n caraibh Cha d' éirich an t-sealg leotha idir; agus leis an torc a mhàin a bhi aca 's an amharc, leig iad diùbh gach seòrsa eile, 's beagan romh dhol-fodha na gréine, an uair a thug iad an aghaidh ri baile, cha robh aca a thoradh an saoithreach ach aon choileach-Frangach. Ach, ciod air an d' thàinig iad, an uair a bu lugha an dùil ris, 's bu làn-aighir e, ach sloc domhainn de uamhaidh—fail-mhuc, 's cuain mhór uirceinean leth-àraichte ann, 's gun an t-seann

chàraid a stigh. Bha fiach-an-t-saothair 'an so gun teagamh ; agus le sgoltadh-beairte thuirt Dònull ri Tormaid : "A Thormaid, bho 'n is tusa is lugha, rach a stigh agus cuir bhàrr an t-saoghail na h-uirceinean, agus fanaidh mis' ag aire 'n doruis." Shìn Tormoid a mhusg do Dhònull, 's rùisgear a bhiodag 's gabhar a stigh 'an comhair a chinn air a mhàgan. An uair a bha e mu leth an rathad bhuail an t-eagal e, agus glaodhar air 'ais : "Air ghaol an iochd, a Dhònuill, cùm a mach na *seana*-bhéisdean." "Na cuireadh sin cualag ort," osa Dònull.

Ged e bha bial na h-uamha cumhang bha farsuinneachd mhòr na 'ceann-shuas, agus mu 'n gann a bha Tormoid a stigh thòisich e air lannadh as nan uirceinean. Coma cha luaithe a dh' inntrig e na 'n dàil na 'chunnaic Dònull an t-uile-bheist mór ud a' tighinn 's e 's a' bhéuchaich ag casadh fhiaclan 's a shùilean na 'n caoiribh dearga. Dh' fhan Dònull na 'bhalbh-thosd seach Tormoid a dhol gu mìthapadh, 's chuir e 'mhusg air an làn-togail ; ach los am peileir a bhi na bu mharbhtaiche, leig e leis tighinn mar uidhe céuma no dhà dha : 'an sin tharainn e an t-iarunn-leigidh 'an dùil an eanchainn a spoltadh as Ach, am fortan, ga 'r teasraiginn ! dhiùlt i aingeal, no las am fùdar-cluaise mhàin, cha chuimhne leam co aca. Cha robh ùine ri 'call, thilg Dònull a mhusg an aodann an tuirc, agus thugar na buinn. Leis gu 'n cuala an torc téis nan uircean cha do lean e Dònull ro fhada, agus tillear na 'dheann do 'n gharaidh. Cha mhór fhear nach cailleadh a mhisneach 's a' chàs so ; ach cha b'e sin do Dhònull e : bha Tormoid an geall na b' fhiach e. Cho luath 's a chunnaic e gu 'n do thill an t-uile-bheist, thionndaidh e 's shìn e air ; ach leis an eagal a ghabh e gu 'n riasladh an

torc e, bha e fada bhuaithe mu 'n d' thug e 'n aire, air chor agus gu 'n robh e gu math air thoiseach air, ach cha d' fhàg e téud gun righeadh. Leig e éibh no 'dhà as, agus ged a bha 'chabhag ann cha d' rinn e dìochuimhn' air cobhair asluchadh as na h-àrdaibh. Cha robh an ùrnaigh ach goirid, gun teagamh, ach bha i brìgheil—"O Thighearna! Tormoid bochd! Tormoid bochd!" ghlaodh e le àirde ghuth 's e 'sileadh nan diar. Ach a dh-aindeoin 's mar a chaidh e air a thapadh bha 'bhéist-chaothaich roimhe aig a' gharaidh, 's thugar a stigh air. Bha 'm bial tuilleadh 's cumhang gu faighinn a stigh na 'sheasamh, b' éudar dha dol ann air a bhroinn mar a chaidh Tormoid ann, air chor 's mar so gu 'n do chaill a chasan-deiridh an greim. 'S an t-sàs-a-chnaige so ràinig Dònull, 's gramaichear 'n a 'earraball mór, fada, 's cuirear car no 'dhà dheth mu 'dhà làimh, agus a' propadh a chas ris a' bhruaich, thòisich e air a tharrainn le 'uile neart.

Cha robh fios aig Tormoid air car de na thachair air a' bhlàr-a-mach, agus ghabh e iongantas uamhasach as an dall-dorchadas a thàinig air a chlisgeadh. Dh' fheith e car tacain 'an dùil gur Dònull a bha 'g iomairt chleas air, ach leis nach robh lias-soilleireachaidh idir a' tighinn, ghlaodh e àirde a chinn: "Haoi! Dhònuill, 'd é 'tha cur stad air an t-solus?" Bha anail Dhònuill na 'uchd, 's e' n greim ro nàistinneach, gu feart a thoirt air ceist a bha 's an àm cho leamh leis. An deaghaidh géill 'as dubh-ghéill a thoirt, chaill Tormoid 'fhaighidinn, 's ghlaodh e rithist na bu sheachd àirde. An fhreagairt a thug Dònull air 's tric a chualas i; ach tha mi 'creidsinn nach robh riabh 's nach bì tuille coimeas di ann: "A Dhònuill, ma thà"—os a Dhònuill! "'d é tha 'cur stad

air an t-solus?" "*Ma bhristeas am feaman bidh fios agad air sin,*" osa Dònull.

Lean Dònull ri 'ghreim gu duineil, agus cha b' fhada gus robh beoithichill aige ri buaidh a chosnadh. An uair a theannadh an torc ri dol air 'aghart, thàirneadh Dònull air ais e, agus trath a theannadh e ri tilleadh, chuireadh e 'ghualainn ri 'chéirean 's dh' fhúcadh e air 'aghart e; agus chùm e 's a' chàs so e gus an d' fhuair e cothrom air a bhiodaig a shàthadh fo 'n chrom-aisne 's 'n a mharbh e e.

Bha luach an saoithreach aig an dithis dhiùlnach air an sgrìob, 's bha obair aca na closaichean a thoirt gu baile. Chùm iad annlann fad a' Gheamhraidh ris na teaghlaichean aca, agus 's ioma gàire a thug e orra fhéin 's air càch a bhi 'g aithris mar a bh' eadar iad fhéin 's an torc.—*An Gaidheal.*



## GATH-SOLUIS O NA LAITHEAN A DH' AOM.

Ged 's cian uam an tir 'm beil mo shinnsrean na 'n cadal,
'S an làrach 'bha caidreach 's na bliadhnaibh a thréig,
Mo dhurachd do 'n àit' tha mar bha e gun chaitheamh,
Ach 's tric thug fonn m' aigne orm frasadh nan déur,

'S mi meorachadh annsachd sean àm, 's mi gun chùram,
'Streap stallachan udlaidh, ri 'm bruchd am muir-lan,
No sios taobh nan allt' ruith gu cam-mheurach lùbach
Le cairdean nach dù dhomh 'bhi 'n dluths riu gu brach.

'N sinn madainn na h-òig' bha gun cheò oirr' a' laidhe,
A's deothas lan-aighear thog caisteil ri neamh,
Bha 'n inntinn gun chùram mu chùis an ath-latha,
'S bha dòchas na beatha air dhreach bhogh na spéur.

'S an tir mu 'n iadh 'n Cuan-deas, a's nualanach seitrich
'S am faicear an Réul-chrois a' faire na h-oidhch'
'S Firchlise na h-iarmailt na 'n stialaibh a' leumraich
Gu mireagach, eibhinn, crith-dhearsach, ri soills',

Tha 'n diugh 'm ionad taimh,—ach 's iad beanntan na h-Alba,
Ni neoil dhubh a chearbadh, 's ri stoirm chumas gleachd,
'S na coireachan garbhlaich, le 'n sruthanan airgid,
A mhosglas an aimsir a dh' fhalbh ann a'm bheachd.

A nis mar tha laithean nam bliadhna a' triall orm,
  Mar a' ghrian 'cromadh sios a chum paillian a taimh,
Tha solus do m' chois air mo rathad, gun chiaradh,
  Mar dhealradh 's an iar, ann am briadhad 'toirt barr.

Le faighidin feitheam-sa gairm Thriath na tire,
  'M beil ailleachd gun dith 's far nach ciosnaich am bròn,
'S fiamh bais agus uaigh theid air fuadach da rireadh,
  'S le faoilteachas cri, thig seann dislean a'm choir.

A. C.

Melbourne, Bhictoria.



## AM MARAICHE 'S A LEANNAN.

Le Mairi Nic Ealair.

---

Fonn—*Nighean bhàn Dhail-an-eas.*

O, 's mairg tha 'n diugh feadh garbhlaich,
  'S ri falbhan a measg fraoich ;
'Us gaithean gréin' gu h-òrbhuidh
  A' dòrtadh air gach taobh.

Gu 'm b' fhèarr a bhi air bharr nan tonn
  Air long nan cranna caol ;
'S a' faicinn nan seòl ùra
  Ri sùgradh anns a' ghaoith.

O, fhleasgaich òig, gur gòrach leam
  Do chòmhradh anns an uair,
An fhraoch-bheinn ghorm ga 'samhlachadh
  Ri gleanntan glas a' chuain ;
'S gur tric is aobhar caoinidh leam
  A h-aon dh'an d' thug mi luaidh,
'Bhi as mo shealladh fad air falbh
  Air bharraibh garbh nan stuadh.

A rìbhinn òg dh' an d' thug mi gaol,
  B'e 'bhi ri d' thaobh mo mhiann,
Bho 'n chiad là riamh thug mi dhut spéis,
  Bu tu mo réul 's mo ghrian,
Ach taobh ri taobh, a luaidh ri d' ghaol,
  Tha m' aigne 'g aomadh riamh.
Gu marcachd nan tonn dùghorm
  A dh' aindeoin dùdlachd shian.

O, leam bu mhiann a bhi 's an luing,
  'S an stiùir a bhi na m' làimh,
An uair bhios muir gu nuallanach,
  Na 'glinn 's na stuadhan àrd,
A' brùchdadh barra-gheal fo a sròin,
  'S le crònan seach a sàil ;
I 'g éirigh éutrom air gach tonn,
  'Us fonn oirre ri gàir'.

I 'g éirigh éutrom air an t-snàmh,
 Mar eala bhàin 's a' chaol ;
Gach sgòd aice a mach gu 'cheann,
 'S gach seòl a' tarrainn gaoith' ;
I 'falbh le cuinnein fiadhta
 Thair tuinn a b' fhiadhaich gaoir,
Mar steud-each cruidheach, uaibhreach,
 A thug mu 'chluas an taod.

'Us ged a bhrùchdadh gaothan oirnn
 Le neart nam Faoilleach fuar
'Us toirm na bagairt' bàsmhoire
 'Bhi 'm bàirich ard nan stuadh,
Le marcachd mhath 'us cùram,
 Gheabh an iùbhrach ghasd a' bhuaidh ;
'S thig fearalachd 'us mòralachd
 Ri linn na comhstrìth cruaidh'.

'S an uair a thigeadh sìochaint,
 'S a bhiodh grian a' dèarsadh caoin.
Gu 'm b' aotrom bhi le ceòl 'us sunnt
 'Cur siùil ri slatan caoil ;
'S an uair a bhiomaid dìomhanach,
 Mo dhriamlach thair a taobh,
'Us mi gu h-ait a' seinn le fonn,
 " Mo nighean donn mo ghaoil."

" O, 'òigeir ùir, nach éisd thu rium,
 Ged 's mòr do spéis do 'n chuan,
Cha mhair an òige daonnan,
 'S 'n uair 'thig an aois le gruaim,

Gur bochd an obair seann-duine
'Bhi mach feadh ghreann nan stuadh
Fo chathadh geal nam bòc-thonna
Tre 'n oidhche reòdhta fhuar.

" O, 's mairg ri dorchadas 'us stoirm,
'Bhios air a' chladach leis
Na gàirdeanan 'bha làidir
Air fàilneachadh gun treis',
Tigh-soluis air an fhuaradh,
'Us gaoth a's cruaidhe fead
Ga 'n sparradh chum an fhuathais
'S an long mu 'n cuairt cha leig."

" O, 'ainnir dhonn, na sil do dheòir,
Mu bhròn nach tig a chaoidh.
Tha 'n tì a' riaghladh air a' chuan,
'Tha 'riaghladh cluaintean fraoich ;
'Us ged, a luaidh, a thriallas mi
Gu oirean cian an t-saoghail,
Le thoil-san thig mi sàbhailte
Gu broilleach blàth mo ghaoil.

'Us ged is goirt an dealachadh,
Bidh 'n coinneachadh d'a réir,
'S ar cridheachan 'an dealas ùr
A dlùthachadh ri chéil',
'An gaol gun mheirg, gun fhàilneachadh
Ach mar a bhà gun bhéud ;
Gach turus-cuain ga 'ùrachadh,
A mhùirneag a' chùil réidh.

# IAIN BAN AGUS BORD NA SGOIL.

LE AONGHAS MAC EANRUIG.

---

Bha Iain Bàn, Choire-chaorain na dhuine còir, socrach, agus fo dheagha mheas anns an sgìreachd. Ged nach bu toil leis aideachadh, bha e dà fhichead bliadhna dh' aois m' a bha e latha—agus riamh cha do phòs e. Bha àite-suidhe aige ann am Bòrd na Sgoil bho chionn choig-bliadhn'-deug; ach, a nis, bha 'choltas air nach sealbhaicheadh e an t-urram sin mòran na b' fhaide. Bha bòrd ùr gu 'bhi air a thaghadh, agus bha fear no dha ag iarruidh a' stigh a bharrachd air an fheadhainn a bha anns an t-seann bhòrd. Chunnaic Iain gu 'n robh e ann an geàrr chunnart, 's gu 'm feumadh e a bhogha 's a bhalg a chur air, agus teannadh a' mach air feadh an t-sluaigh 'g am brosnachadh gu cuideachadh leis.

Maduinn shoilleir, ghrianach, bial ri seachduinn roi' latha 'n taghaidh spàrr e an diollaid air an each dhonn agus thog e air. Cha robh duine sean no òg, mòr no beag, a bha pàigheadh cho àrd ri ceithir puinnd Shasunnach mhàil air nach do thaghail e. Bha inntinn glé aotrom a falbh bho dhorus gu dorus, agus bho bhaile gu baile. Bha e a faotainn tuillidh ghealladhnean 's a bha fiughair aige, 's bha e ann am fonn anabarrach.

Mu dheireadh ruith e air a h-uile tigh a bh' ann ach a h-aon. B'e sin tigh Seonaid ni 'n Dòmhnuill—tigh beag, bòidheach, dà stuadhach a bha fìor thaobh an rathaid.

Seonaid ni 'n Dòmhnuill! Ged a bha a ghrian air dol fodha bho chionn fada, leig Iain leis an each dhonn falbh air a mhìn-shocair, 'us thòisich e air smaointeachadh 's air meòrachadh. 'S math a bha cuimhne aige 'nuair a bha e 'n a "Dhonnachadh òg," 's a bha e fhéin 'us Seonaid glé eòlach air a chéile. 'S an àm ud bha e 'am beachd nach robh coimeas dh' i air ùr uachdar an t-saoghail, 'us nach b' urrainn dha 'bhi beo a bheag 's am bith a dh' uine ás a h-eugais. Agus gu 'n teagamh bha ise 'cheart cho fada air a shon-san 's a bha esan air a son-se. Ach, mar a's minic a thachair, bha cònnsachadh aca m'a dhéighinn rud faoin air choir-éiginn, agus chaidh iad a mach air a chéile. Bha Iain 'na ghille àrdanach, neo-air-thaingeil anns an àm ud, agus cha ghéilleadh e 's an deò ann.

Cho fhad 's a bha na seann chuimhneachain so a ruith roi' 'n inntinn aige ràinig e mu 'choinneamh an tighe. Leum e ás an diollaid, 'us cheangail e an t-each donn ri cachlaith e ghàraidh-chàil. Bhuail e an dorus agus chaidh fhàilteachadh a stigh do sheòmar snasail. Sheol Seònaid àite-suidhe dha, agus shuidh i fhéin air taobh eile a bhùird.

Bha làn fhios aig Iain gu 'n robh e feumail Seonaid a chumail air a dòigh gu math, m'a 's e 's gu 'n robh fiughair aige cuideachadh fhaotainn bh' uaipe air latha 'n taghaidh. Leis a sin, thòisich e air labhairt air gnothaichean anns an saoileadh e am biodh tlachd aice, agus uidh air n-uidh, chaidh an seanachas air ais chum nan seann làithean agus nan seann luchd-eòlais.

'Am measg a h-uile rud a bh' ann, chaidh iomradh a thoirt air mac-bràthar-athar dh' ise a dh' fhalbh a dh' Australia bho chionn mòran bhliadhnachan. Thuirt i nach b' fhada bho 'n a fhuair i fios bh' uaithe, agus a dhealbh. Dh' éirich i do sheotal na ciste, 'us thug i mach pasgan math do dhealbhan. 'N uair a bha i a taghadh a cheart fhir a bha 'dhìth orra thuit fear eile air an làr. Chrom Iain 'g a thogail, agus 'dé a b' iongantaiche leis no a dhealbh fhéin fhaotainn 'n a làimh—dealbh a chaidh a tharruing ann an cuideachda Seonaid bho chionn dlùth air fichead bliadhna. 'N uair a chunnaic ise 'dé a bh' aige, thàinig rughadh na gruaidh agus thionndaidh i a cùl-thaobh car tiotain.

Chaidh na dealbhan a chur seachad agus shuidh i fhéin 's e fhéin mar a bha iad roimhe. Smaointich esan gu 'n robh an t-àm aige fàth a thuruis a chur 'an céill.

" A Sheonaid," thuirt e, "tha mi cinnteach gu 'm bheil thu 'tuigsinn 'dé a thug 'g a' d' amharc mi a' nochd."

Cha robh Seonaid buileach cinnteach, ach bha deagh amharus aice. Cha robh ise, am boireannach laghach, a gabhail mòran suim de Bhòrd na Sgoil no de bhòrd eile de 'n t-seòrsa. Cha robh forbhais 'sam bith aice gu 'n robh bòrd ùr ri 'thaghadh, agus mar sin cha do bhuail e riamh 'na h-inntinn gur e *votaichean* air an robh Iain Bàn a' sealg. 'S ann a shaoil leatha-se gur 'h-ann air gnothach eile 'bha e— gnothach tur eadar-dhealaichte bho bhùird no bho sgoiltean. Eadarainn fhéin, cha robh a chaochladh beachd aice ach gur 'h-ann a bha e 'an déigh tighinn, mu 'dheireadh, gu rud-éiginn de mhuthachadh, agus gur 'h-ann 'g a h-iarruidh mar mnaoi a bha e.

" Tha comhstath beag agam ri 'chur m'a d' choinneamh,"

ars' Iain, "agus tha mi 'n dòchas nach diùlt thu. Anns a' ghnothach so a th' air thoiseach air daoine tha mi 'g earbsa riut gun thu 'g a m' thréigsinn."

"Gun mi 'g a d' thréigsinn," fhreagair Seonaid; "gun mi 'g a d' thréigsinn! Mata, 's mi nach tréig. Cha ruigeadh tu 'leas sin iarraidh orm."

"Tha mi ro fhada 'n a d' chomaine," ars' esan.

"'N a m' chomaine," ars' ise; "O, Iain, 'Iain, na bi 'bruidhinn 's an dòigh sin."

"Co dhiubh," thuirt esan, "cha 'n 'eil fear ann a's dìsle bhios no mise anns gach ni a dh' fhaodas éiridh 'suas no tighinn f'ar comhair."

"Tha fhios agam gu math air sin," fhreagair ise; "bha thu riamh a' d' dhuine cùramach, faicilleach. B'e latha na dunach an latha chuir teangannan breugach luchd-tuaileis eadarainn."

"Ach, a Sheònaid, stad! Tha thu ri 'thuigsinn gur 'h-ann a dh' iarruidh—."

Cha do leig Seonaid leis dol na b' fhaide.

"Tha mi 'tuigsinn gu math. Thàinig thu 'g a m' iarruidh air làimh. Sin agad mo làmh agus mo chridhe leatha," thuirt i, 's i 'g a tilgeadh fhéin beo, slàn air broilleach Iain. "O, Iain, a ghràidh," ghlaoidh i, "cha deachaidh tu á m' chridhe riamh, agus a nochd tha mi na 's sona no 'bhàn-righ'nn a th' air a' chrùn."

'Dé a b' urrainn Iain Bàn bochd a dheanadh? 'Nuair a sheall e ann an sùilean Seonaid, anns an robh gràdh agus caomhalachd a' deàrrsadh, cha b' urrainn e inntinn no misneach fhaighinn gu 'ràdhuinn rithe gu 'n robh i air a mealladh, 'us fada, fada ann a' mearachd. Cha do chuir e

riamh á 'barail i. 'An ceann beagan sheachdainnean, 'nuair a bha ùpraid Bòrd na Sgoil seachad, chaidh na gairmeannan a chuir a stigh,

> " 'S gu 'n dàil chaidh banais 'chur air bonn,
> 'S bha fonn air sean 'us òg."



## DA MHINISTEAR MAIDE.

### LITIR A CEANN-AN-TUILM.

---

Fhir mo Chridhe,

Thoir dhomh do làmh aon uair eile. Is fhada o'n dà latha sin. Na bitheadh eagal ort gu bheil mi dol a thòiseachadh air na leisgeulan. 'S mi nach 'eil. Is fior an sean-fhacal, 'Cha leighis bròn breamas,' ged nach abair mi nach 'eil firinn anns an ràdh, 'Thig math á mulad.' Ged nach robh thu faotainn fios á Ceann-an-tuilm cha bu mhòr do chall, oir 'Is math an naigheachd a bhi gun naigheachd,' agus gus a so fhéin cha robh ni ùr no annasach a' gabhail àite anns an sgìreachd, ré an t-Samhraidh. Ach a mhic chridhe! ma bha sinn sìtheil, sàmhach roimhe so cha 'n ann mar sinn a tha sinn a nis ; 's ann a tha 'n sgìreachd air ghoil,

a' toirt am chuimhne Coire-'bhreacain. Cuiridh mi mo bhoineid ùr an geall ('s cha 'n e gu 'm bu mhath leam a call) nach tomhais thu ciod is aobhar do 'n bhuaireas so a tha cur campar air gach darna duine 's an sgìreachd. 'An galar 's a' bhuntàta.' Taing do 'n Fhreasdal cha 'n è. "Pòsadh mac Eòghain Chiotaich ri Màiri Chaluim Chrotaich." Cha 'n è idir, ged a bha uair 's chaidh gu leòir a ràdh mu 'n phòsadh neònach sin; ach chuir Calum Ruadh a' chlach-mhullaich air a' ghnothach 'n uair a thubhairt e, "Ma phòsas mac an fhir chiotaich nighean an fhir chrotaich ciamar a nis a bhios an t-isean, ach gu misgeach, ciotach, crotach?" Coma leat cha 'n è sin is aobhar seanachuis aig an àm so ach na ministeirean. Tha 'dhà no trì dhiu am beul an t-sluaigh an dràsd agus théid mis 'n urras gu 'm faod an cluasan a bhi teth. Tha beachd agad gu 'n do chaochail am Ministeir Mòr a bha 'san Tom-uaine, deireadh an Earrach. Mo bheannachd leis! B' e sin an duine còir. Is math a bha fios agamsa nach bitheadh e farasda fear fhaotainn a lìonadh 'àite, agus tha 'bhlàth 's a bhuil sin air cùisean an diugh. Ré an t-Samhraidh cha robh Dòmhnach nach robh 'Rìgh ùr air a' chathair,' mar a b' àbhaist dhuinn a ràdh anns a' chluich,—sgaoimire ùr anns a' chrannaig, gun fhios có bu leis e, no có as a thàinig e; ach 's mòr m' eagal gur e

"Beannachd Chaluim Ghobha leat—
Ma thogair gar an till thu,"

a fhuair neart aca, agus cha 'n 'eil iongantas orm dheth sin. A nis ged nach toigh leam fhéin a bhi tabhairt breith air daoine airson an coltais,—mar a bha Eachunn Mór ag ràdh, 'A faotainn coire do dh-obair a' Chruthachaidh,' cha 'n abair

mi nach math leam duine sultor mar mhinisteir, fear a' lìonas a' chrannag; ach 's iad sud fir cho meanbh 's a' chunnaic mo dhà shùil riamh; a bheil ach an troichlean bochd anns an fhear a's coltaiche dhiu. Cha robh ach an fhìrinn aig Seumas Og 'n uair a thubhairt e, "Sìochairean gun mhath gun rath, frabhas gun fhiach, dhìrinn a' Bheinn Mhòr 's am fear a's fheàrr dhiu air mo mhuin." Ach cha 'n e an coltas idir cuid a's miosa. Droch Ghàidhlig aig an darna fear, 's droch Bheurla aig an fhear eile, agus a' h-uile h-aon diu cho leibideach 's a' chuala tu riamh; an àite an darna fear a bhi ni 's *feàrr* na 'm fear eile, 's ann a tha 'n darna fear ni 's *miosa* na 'm fear eile. Coma leat chaidh 'seotachan' 'us 'tapachan' a dheanadh de na chuala sinn agus cha 'n 'eil againn a nis ach ar roghainn do dhithist a ghabhail. Tha fhios agam gu 'm bi iongantas ort 'n uair a chluinneas tu có iad so.

Tha fear dhiu á Muile, ged is ann an I a rugadh e,—Dùghall Phara-nan-corp; agus Ni-Math ga chuideachadh, Iain Chaluim, mac do Sheònaid-nan-uibhean a bha 's an Oban Lathurnach. 'Nis tha 'n sgìreachd gu léir air a roinn mu 'n dà ghiullan so, gus a bheil daoine a bha na 'n dlùth chàirdean air fàs na 'n dian naimhdean, agus cha 'n 'eil fear a thachras ort nach 'eil 'g a mheas féin làn chomasach air an fhear a's feàrr a thaghadh, ma tha feàrrad orra. Ma théid thu do mhuilleann no do cheàrdaich cha chluinn thu guth air ni ach ministeirean an Tuim-uaine, agus tha daoine nach do chuir dragh air Eaglais o'n a's cuimhne le duine, ann an teas na connspaid, mar a tha Calum Braoisgeach nach robh 'an Eaglais o'n a chaidh a bhaisteadh, ma chaidh riamh uisge air 'aodann, 's gu dearbh cha 'n 'eil moran d'a choltas

air. Thuit dhomh a bhi 's a' Cheàrdaich an latha roimhe 's co thàinig a stigh ach Eachunn Ruadh agus Para Mòr. Is gann a fhuair sinn fàilte chur air a chéile 'n uair a thòisich an connsachadh mu na ministeirean. Feumaidh tu a thuigsinn nach buin an Gobhainn do dh-Eaglais na sgìreachd, ach tha e 'n a dhuine geur, cùiseil, agus dh' fheòraich mi fhéin deth ciod a bheachd air na ministeirean òga a bha fa chomhair an t-sluaigh. "Cha 'n 'eil" ars' esan, "ach 'a' bharail a bh' aig a bhroc air a ladhran, barail bhochd.' Tha 'Dùghall cho math ri Iain, agus Iain cho math ri Dùghall,' cha 'n 'eil ann am fear air bith dhiu ach an 'daor dhrolabhan,' mar a thuirt Niall Neònach ri reult-na-smùid a bh' againn am bliadhna, 'nuair a bha daoine 'ga coimeas ris an té mhòir a bha ri fhaicinn fhichead bliadhna 'n ama so." "An e sin do bharail orra," ars' Eachunn Ruadh, "shaoil leam gu 'm bitheadh taobh blàth agad ri d' fhear-dùthcha." "Na 'm b' airidh air e bhitheadh," ars' an Gobhainn, "ach ge nàrach ri innseadh e, cha 'n 'eil Gàidhlig fhéin aige. Is fhada o'n a chuala mi 'Sasunnach a mhuinntir Mhuile,' ach cha 'n fhaca mi gus a so e." "Is rìgh am Muileach làmh ris an Lathurnach," arsa Para Mòr. "Cha 'n 'eil mi cho chinnteach as a sin," ars' Eachunn, "an cuala tu fhéin riamh fear is miosa leughas am Biobull na 'm Muileach." "Dé tha ceàrr air an leughadh aige?" fhreagair Para Mòr. "A dhuine, 'dhuine, nach tu a chaill do chluasan 's do thuigse," ars' Eachunn; "a bheil cuimhne agad air an t-searmoin a thug e dhuinn air 'dà ré gun ghoid' an aite 'da reithe gun ghaoid' (Ecsodus, xxix-i). "Tha gu math," fhreagair Para Mòr, "ach thuig a h-uile duine ciod a bha 'n a bheachd; ach ciamar thug an Lathurnach a mach an rann ud anns an dara-salm-deug-thar-

an-fhichead? "Na bi mar Mhuileach, no mar each," an àite 'muileid.'" "Ghabhainn a leisgeul air a shon sin," ars' Eachann, "bu math a luidh e air a' Mhuileach, ach 'tha 'bhochdainn uile air an Lathurnach anns a' Bheurla; tha Seònaid Ghòrach cho math ris." "Cha b' uilear ach dhuitse bruidhinn mu Bheurla, 's gu 'n agad dhith na dh' iarradh deoch-an-uisge," fhreagair Para Mór. "A bheil beachd agad air an latha a bha 'm Muileach a' bruidhinn air Iònah," ars' Eachunn, 'n uair a theirig a Ghàidhlig 's a thug e dhuinn an colamadh mosach?—'A! mo chàirdean,' ars' esan, "'n uair a bha Iònah ann am brù na muice-mara cha robh e idir seasgair, oir bha, mar their sinn 's a' Bheurla *stagnant water* 'n a broinn.' Nis nach bu bhòidheach a' chainnt sin á beul ministeir?" "Thuigeadh daoine sin," arsa Para Mòr, "na 's feàrr na 'Bheurla Mhòr a chluinneas sinn aig cuid; ach 's fhada mu 'n urrainn do d' charaid-sa móran d'a Bheurla a sheachnadh do mhuinntir na Gàidhlig."

Cha d'éisd mi ri tuille, ach chuala mi 'n déigh laimh gu 'n do theab na seòid leum air a chéile mu na ministeirean. 'S ann mar so a tha cùisean anns gach oisinn de 'n sgìreachd. Cha 'n 'eil fhios agad cò a chreideas tu na cò as a dh' earbas tu, mar a bha Niall Neònach ag ràdh "Cha 'n fhaod thu earbsa chur ann an duine beò, *even* eadhoin do bhràthair fhéin." Nach bochd an gnothach gu 'm feum daoine a bhi strì 's a' cònnsachadh mu chùisean de 'n t-seòrsa so, agus gu 'n tòisich iad air bàrdachd a sgrìobhadh mu na gnothaichean ud. Nach 'eil 'hùg ó' aca air òran mu 'n Mhuileach bhochd,—so agad rann no dhà dheth—

O, dhuine thàin' á Muile,
O, dhuine thàin' á I;

O, dhuine thàin á Muile,
  Fuirich ann ad eilean fhìn.

Mur dean thu searmoin gun am paipear,
B' fheàrr dhuit a bhi 'n arm a Rìgh.
    O, dhuine thàin' á Muile, &c.

B' fheàrr dhuit a bhi 'g iasgach bhradan,
Seadh, no sgadan an Loch-fìn'.
    O, dhuine thàin' á Muile, &c.

Sasunnach a' tigh'n á Muile—
Leth-na-dunach air an tìr !
    O, dhuine thàin' á Muile, &c.

Cha 'n 'eil fios aig duine ciamar a théid cùisean, ach cha sheas an strì so fada; agus có air bith a gheobh àite a Mhinisteir Mhòir cha bhi farmad agam ris, oir cha bhi e farasda dha dol am measg an t-sluaigh. Cha 'n 'eil mise 'g ràdh gu bheil na ministeirean òga uile air an aon ruith, chionn tha fhios agam air atharrach. 'S aithne dhomh na h-urrad dhiu tha glé ghleusda an dà chuid ann am Beurla agus ann an Gàidhlig.

Gabh mo leisgeul aig an àm so, agus cha 'n abair mi nach cluinn thu 'uam gu goirid a rithist. Tha sinn uile beò slàn. A' guidhe d' fhaicinn slàn, is mi do charaid dìleas.

FIONN.

OIDHCHE SHAMHNA, 1881.



## AM FEAR A GHOID A' MHUC.

Le Fionn.

Bha ochd teaghlaichean a' fuireach anns a' Chlachan ri m' chiad chuimhne-se. Na 'm measg so, bha Seumas Gobhainn, duine dàchail, pongail, aig an robh bean bheag agus teaghlach mòr; Calum Tàilleir, seana-ghiullan cridheil, gleusda — òranaiche fonnar, agus fìdhleir barraichte—'na làn-dhearbhadh air fìrinn an t-sean-fhacail—"Ciad tàillear gun 'bhi sunndach;" Dùghall Ruadh Greusaiche, duineachan geur, sgairteil, gu math fada 's a' cheann; 's cho làn phratan 'us feala dhà 's a tha 'n t-ubh dhe 'n bhiadh. Ged a bha ceum-crùbaich 'an Dùghall,

"Bha aigne cho reachdmhor ri breac ann am bùrn,"

agus bha e cha lùghor, làidir, ri duine gun ghaoid gun ghalar. Na 'n robh Dùghall cho teòm' air na *brògan* 's a bha e air na *breugan*, dh' fhòghnadh sin, oir bhiodh neach gu math fada air a chuir thuige air son "ciad greusaiche gun 'bhi breugach," a stiùireadh a cheum an taobh a bha Dùghall Ruadh. Ach, mar a thuirt Seumas Mòr, "Tha na 's miosa na Dùghall ri fhaotainn, na 'n robh fhios c' àite 'm faighear iad." Bha aon fhear eile anns a' Chlachan air am feum mi iomradh a thoirt agus cha b'e bu chòir a bhi air dheireadh. Is e so Donnacha Tiorram, dreangan do bhodachan crion crosda, peallach, cho seòlta ris an t-sionnach, agus cho spìocach 's gu 'n reiceadh e a sheana-mhathair air bonn-a-h-ochd, mar a chì sinn mu 'n

tig crioch air mo sgeul. A thuilleadh air a' cheathairne so a dh' ainmich mi, bha beagan theaghlaichean eile anns a' Chlachan—daoine còire, cneasda, le òigridh shunndach, thapaidh, agus iad gu léir fialaidh, càirdeil, na 'n dòigh.

Ri m' cheud-chuimhne cha robh teaghlach dhiubh so nach robh a' cumail muice; agus bha e na chleachdadh ionmholta na 'm measg, an uair a mharbhtar muc, gu 'n robh sgonn mhath de'n mhuic-fheòil air a bhuileachadh air gach tigh; agus leis nach robh teaghlach gun mhuic, bhiodh iad uile air an aon ruith aig ceann na bliadhna, chionn bha sùil gu 'n deanadh gach neach na àm féin, mar a rinn a choimhearsnach air thoiseach air.

Bliadhna 'bha sud — ma 's math mo bheachd is i a' bhliadhna 'thàinig an galar 's a' buntàta — cha robh e comasach do 'n chuid a bu mhò de na coiteirean muc a chumail, leis mar a ghrod am buntàta, agus cha robh ach ceithir mucan ri fhaotainn 's a' Chlachan. Bha té aig Dùghall Ruadh; té aig Donnacha Tiorram; té aig Calum Tàilleir; agus seòrsa do mhuic-bhioraich gun earball, aig Seumas Gobhainn. Mar a bha bhochdainn 's a' chùis, bhàsaich muc an Tàilleir leis a' ghort, agus air maduinn Latha Nollaig, bhàsaich muc bhiorach a' Gobhainn, le galar a' mhairt a bha 'm Port-Askaig—"Am fuachd 's an t acras còmhla." Cha robh, mar so, a nis ach dà mhuic 's a' Chlachan—té Dhùghaill Ruaidh agus té Dhonnachaidh Thiorram. Mu 'n Fhéill-Brìghde bha gach buntàta-carach a bh' aig Donnachadh Tiorram a' fàs gann, 's mar bu dual, bha 'mhuc a' fàs reamhar. Chuireadh e a' chorc innte latha air bith, ach bha e ann an iomagain chruaidh ciamar a gheibheadh e thairis air an t-seana-chleachda a dh' ainmich

mi. Cha robh toil idir aige a' mhuc a roinn air teaghlaichean a bha eu-comasach air a phàigheadh air ais, ach bha eagal air mur cumadh e 'suas an t-seana chleachdainn mar bu nòs, gu 'n abradh daoine, gu 'n robh e spìocach, neo-chàirdeil—rud a bha.

Bha e cho crìon, cruaidh, 'na dhòigh 's gu 'n robh roinn na muice a' dol eadar e 's a chadal—bha i air inntinn ré an latha 's na aisling ré na h-oidhche. Cha robh maduinn nach ruigeadh e fail na muice; dh' amhairceadh e oirre gu geur 's thilleadh e dhachaidh. Maduinn a bha sud, leum e fail na muice 's dh' fheuch e ri 'h-aisnean a' chunntas; ach leis an t-saill a bh' air a' bhéisd cha 'n amaiseadh e ach air a dha no trì. "Th' air leam," ars' esan 's e bruidhinn ris fhéin, "gur e trì aisnean a b' àbhaist do gach teaghlach fhaotainn. Cha 'n 'eil fhios cia meud aiseann a tha ann am muic? Tha e agam a nis; tha beachd agam air Para-nan-each a bhi 'g ràdh gu 'n robh suaip mhòr aig taobh-stigh muice ri taobh-stigh duine;" 's le so a ràdh, leum e 'mach á fail na muice; dh' fhosgail e 'bhroilleach agus thòisich e air aisnean féin a chunntas gu stòlda. Dh' amais e air dusan air gach taobh. "Ma gheibh seachd teaghlaichean" ars' esan, "trì aisnean an t-aon, bith'dh an sin aiseann-air-fhichead. Mo chreach 's mo sgaradh! bheir sin bh' uam an tromlach de 'n mhuic. Gu dearbh b' e sin e! dol a thoirt seachad an rud ris nach urrainn sùil a bhi agam air ais—'s mi nach bi cho gòrach! Théid mi 's gabhaidh mi comhairle a' ghreusaiche; bith'dh e fhéin 's a' cheart chuir-thuige gu goirid." Thog e air gu tigh Dhùghaill Ruaidh, agus 's ann a bha e coltach ri fear air an robh na maoir an tòir—dh' amhairceadh e air gach taobh an dràsd 's a rithisd, 's an sin bheireadh e sùil thar a ghualainn,

feuch an robh duine air a lorg—mar thuirt an sean-fhacal, "tuigidh gach cù a chionta"—gus ma dheireadh, an d' ràinig e Dùghall Ruadh, 's leig e ris rùn a thurais. Ged a dh' fheuch e ri snas na fìrinn a chur air a' bhréig, thuig Dùghall Ruadh an seud a bh' aige gu math, agus chuir e roimhe gu'm biodh an spìocaireachd daor do Dhonnacha Tiorram. "'S mi tha toilichte gu 'n d' thàinig thu," arsa Dùghall; "tha mi faicinn gu soilleir nach bi ann ach gòraich dhuinne aig a bheil mucan, an fheòil a roinn orrasan a tha gun mhuc. Bha an riaghailt math gu leòir cho fada 's a bha muc aig gach teaghlach, ach dh' fhalbh sin 'us thàinig so, agus tha e mar fhiachaibh air gach duine a bhi dluigheil, cùramach m' an cuid féin. Air eagal 's gu 'n abair daoine gur e an cruas 's an spìocaireachd a thug ort an t-seana chleachduinn a leigeil gu tur air dhì-chuimhn', feumaidh sinn seòl a dheanamh air a' mhuc a chur as an rathadh an latha 'théid a marbhadh." "Cuiridh mi 'falach i," arsa Donnacha Tiorram, "agus their mi gu 'n deachaidh a goid." "A cheart nì," arsa Dughall Ruadh; "nach tu tha fada 's a cheann! Gheibh mise mo sgonn féin de 'n mhuc àm sam bith." "Gheibh, gheibh," arsa Donnacha Tiorram. "So agad mar théid thu mu 'n chuis," arsa Dùghal Ruadh; "crochaidh tu closach na muice ann an tigh-nan-cairtean ré na h-oidhche; aig beul an là éirich agus cuir falach i, agus bòidich gu 'n deachaidh a goid á tigh-nan-cairtean." "Fòghnaidh sin a Dhùghaill," arsa Donnacha Tiorram, "'s tu fhéin gille-nan-car; nach sinn a thachair air a chéile! Bho 'n fhuair mi an gnothach so socraichte a réir mo mhiann, cha bhi saoghal na muice fada a nis, 's bith'dh i againn uile dhuinn fhéin—'Is feàrr eun 's an làmh na 'dhà air iteig.' Slàn leat a

Dhùghaill; leigidh mi fios dhuit 'n uair a mharbhas mi a' mhuc."

Is gann a bha Donnacha Tiorram a mach air an dorus 'n uair a thòisich Dùghall Ruadh—crùbach 's mar bha e—air Ruidhle Thulachain a dhannsadh, gus an do theab e e-féin a chur as an amhaich am measg na bha do chip 's do sheana-bhrògan air an ùrlar; oir bha de bhrògan air ùrlar Dhùghaill a' feitheamh càraidh, gu'n saoileadh tu gu 'n robh ceithir chasan air a h-uile duine 's an sgìreachd. "Mac an fhir ud," thuirt Dùghall, an déigh dha dol troimh cheithir-chuir-fhichead Ruidhle Thulachain, "creanaidh esan air a spìocaireachd ma bhios Dùghall Ruadh beò gu Diluain so tighinn, rud a bhitheas. Théid mise 'n urras gu'n tuig Donnacha Tiorram ciod is ciall do bhi call nam boitean agus a' trusadh nan siobhag. 'S fheudar dhomh Calum Tàilleir fhaicinn mu 'n ghnothach so."

An uair a bha obair an latha seachad, thog Dùghall Ruadh air gu tigh Chaluim Thàilleir, 's dh' innis e dha mar bha cùisean a' seasamh. "An cealgair dubh," ars an Tàillear, "tha mi 'tuigsinn a nis ciod am feum a bh' aige air mo chrios-tomhais an latha roimhe, na 'n robh fhios agamsa gur ann 'dol a thomhas na muice a bha e le m' chrios cha d' fhuair e òirleach dheth; ach, fuirich ort—bith' dh 'car eile an adharc an daimh' 's 'car ùr 'an Ruidhle 'bhodaich' ma 's fhiach sinne ar brochan, a Dhùghaill." Gun tuilleadh air no dheth, shocraich na seòid gu 'm bruidhneadh iad ri dhà no trì de dh'òigridh a' Chlachain agus gu 'n goideadh iad muc Dhonnachaidh Thiorram á tigh-nan-cairtean.

Thàinig Diluain; mharbh Donnacha Tiorram a' mhuc, chroch e i an tigh-nan-cairtean, agus chuir e fios a dh-ionnsuidh Dhùghail Ruaidh mar a gheall e. An déigh beul na

h-oidhche, thàinig Dùghall Ruadh an taobh a bha Calum Tàilleir, agus goirid as a dhéigh, thàinig na seòid a bha ri dol leò a ghoid na muice, 's iad cho àrd-inntinneach agus toilichte 's ged a bhiodh iad a dol gu banais. 'N uair shaoil leò Donnacha Tiorram a bhi 'n a shuain chadail, thog iad orra gu sèimh, socair, ghoid iad a' mhuc á tigh-nan-cairtean 's thug iad i gu tigh an Tàilleir, " Ciod a ni sinn ris a' bhéisd mhòir, reamhar? arsa Seumas Gobhainn. "Ciod" ars' an Tàilleir, "ach a roinn air muinntir a' Chlachain mar is còir, Mur leig an spìocaireachd le Donnacha Tiorram an t-seana chleachdainn ionmholta a chumail air aghaidh, ni sinn e ge b' oil leis e." "Glé mhath," arsa Dùghall Ruadh; "cha 'n 'eil beul 's a' Chlachan nach gabh dùnadh le slios de mhuic-fheòil. Moire, 's math a luidheas i air cuid aca an dràsd fhéin, 's an t-annlan cho gann." "Tha thu ceart," arsa Seumas-beag-nam-breug, "'s math an glomhar aiseann de mhuic mhòir Dhonnacha Thiorraim." Cha robh tuilleadh air; chaidh closach na muice a ghearradh 'n a piosan agus a roinn an oidhche sin fhéin air teaghlaichean a' Chlachain, agus an earaileachadh gun diog a ghabhail orra gu 'n d'fhuair iad a leithid. 'N uair a bha a mhuc roinnte, chaidh na seòid dhachaidh gu modhail, siobhalta.

Aig bristeadh fàire, mu 'n do bhlais an t-eun an t-uisge, dh' éirich Donnacha Tiorram agus a mhac, a chur na muice a'm falach, mu 'm biodh duine 's a' Chlachan air an cois. Ged a bha mac Dhonnachaidh a h-uile buille cho crion, spìocach ri 'athair, cha robh e idir toilichte a bhi air a dhùsg-adh am meadhon na h-oidhche mar so, 's ged a dh' éirich e cha robh e idir fonnar. 'N uair a dh' fhosgail iad dorus tigh-nan-cairtean cha robh a' mhuc ri fhaicinn. "Leith na

'Truaigh!" arsa Donnacha Tiorram, "thàinig an fheala-dhà gu da-rìreadh—tha 'mhuc air a goid gun teagamh. Co air an t-saoghal a dheanadh so?" "Nach deanadh na ceàird a tha 's an Uaimh Mhòir," arsa Donnacha òg; "cha 'n e 'h-uile latha a gheibh iad cothrom cho math." "Clann an fhir ud!" arsa Donnacha Tiorram, "bheir mise orr' e"—'s shìn e ás gu Uamh nan ceàrd, a bha mu leth-mhìle air falbh, 's bha leis gu 'n robh fàile cùbhraidh muic-fheòil ròiste air a ghiùlan air oiteig na maduinne. 'N uair a ràinig e 'n uamh 's e 'n a fhuil 's 'n a fhallus, cha robh aige ach 'an gad air an robh 'n t-iasg'—cha robh ceàrd no bana-cheàrd ri fhaotainn air ùrlar na h-uaimh—'s b' fheudar dha tilleadh dhachaidh mar a thàinig e—gu muladach, aimhealach. Cha b' fhada gus an do Ràinig e Dùghall Ruadh. "Am bheil thu gu creidheil an diugh, a Dhonnachaidh," arsa Dùghall Ruadh. "'S mi nach 'eil," arsa Donnachadh Tiorram; "nach deachaidh a' mhuc a ghaoid." "Sin thu, 'Dhonnachaidh, cum thusa sin a mach," arsa Dùghall. "Air m' fhacal, gu 'n deachaidh a goid," arsa Donnachadh.

Dughall.—"Sin thu 'rithist; bòidich thusa sin 's creididh daoin' thu."

Donnacha.—"Air m' fhacal fìrinneach, gu 'd deachaidh a goid."

Dugh.—"'Dhuine, 'dhuine, 's briagh théid agad air cuir-mar-fhiachaibh; fhaic thu, chreidinn fhéin do sgeul mur biodh fhios agam air atharrach."

Donn—"An e nach 'eil thu ga m' chreidsinn! Cho cinnteach 's a tha mi beò gu 'n deachaidh a goid."

Dugh.—"Nach briagh nàdurra 'thig na breugan duit; cum thusa sin a mach 's creididh a h-uile duine thu."

Donn.—"Nach neònach thu, a Dhùghaill. Cho fior ris a' bhàs gu 'n deachaidh a' mhuc a ghoid—leis na ceàird."

Dugh.—"Nach briagh a luidheas a' bhreug air na ceàird—co nach creid thu nis—cha 'n 'eil teagamh nach robh ceàrd no dhà mu ghoid na muice."

Donn.—"Cha 'n 'eil feum a bhi 'bruidhinn riutsa, cha chreid thu an fhìrinn—smior na fìrinn. Latha math leat."

Le so a ràdh, dh' fhalbh Donnacha Tiorram dhachaidh, 's cha robh e idir toilichte. Chunnaic e nach robh feum a bhi 'bruidhinn ris a' ghreusaiche mu ghoid na muice, 's ged nach do leag e riamh amharus air Dùghall Ruadh, bith'dh latha 's bliadhna mu 'n gabh e a chomhairle a rithist.

Tha mi toilichte a chluinntinn gu bheil an t-seana chleachdainn air a cumail air chois anns a' Chlachan fhathast, agus 'n uair a bhios fonn-dannsaidh air an òigridh 's a ghleusas Calum Tàillear còir—sean 's mar 'tha e,—an fhiodhall, no thòisicheas Dùghall Ruadh air canntaireachd, is e so am port a's dòcha leò a ghleusadh,—

"Dh' fhalbh mi fhéin 'us ceathrar ghillean,
Dh' fhalbh mi fhéin 'us ceathrar ghillean,
Dh' fhalbh mi fhéin 'us ceathrar ghillean,
'Ghoid na muice biadhta.

"Ghoid sinn i 'am beagan ùine;
Roinn sinn i ri solus crùisgein:
Bha i reamhar mar an t-ùilleadh—
Fhuair sinn cùmhradh ciatach!"

Is tric, gus an latha 'n diugh, 'n uair a tha sgeul fir sa bith air a chur 'an teagamh, a gheibh e mar achmhasan, *Cum thusa sin a mach, mar thuirt am fear a ghoid a' mhuc.*

## CALUM BODHAR 'S AN T-UIRCEAN.

LE FIONN,

---

O 'n a thuit dhuibh tighinn air Calum Bodhar, tha mi coma, ma chuideachas mo mheothair leam, ged a bheir mi dhuibh sgeul beag aighearach mu 'n duine chòir so. Mo bheannachd leis, a chuid de Phàrras dha! Ged a theirte "Calum Bodhar" ris, bha mòran 's a' bheachd nach robh Calum idir cho maol 's a' chlaisteachd 's a bha e 'cumail a mach, ach gu 'n robh e cho bior-chluasach 's gu 'n chluinneadh e am feur a' cinntinn, na 'n robh fàs an fheòir 'chum a bhuannachd fhéin. Chuala mi fhéin Eòghan-nan-còrn ag ràdh, 's iad a bhi bruidhinn air daoine stacach, gu 'n cluinneadh Calum Bodhar cagar no mna-sìth, na 'n d' thubhairt i, "an gabh thu deur, a Chalum?" Abradh iad an rud a thogaireas iad, tha 'n sean-fhacal ag ràdh "Cluinnidh am bodhar gleadhar an airgid," agus cha b'e h-aon no dhà a dh' ionndrainn Calum bochd 'n uair a chaidh a chàradh fo 'n fhòid ann an Cnoc-Aingeal. Ach 's fheudar teannadh ri m' sgeulachd. Bha Calum fuasach pongail, cùramach 'n a dhòigh, 's cho cinnteach 's gu 'm faodadh duine a chuid de 'n t-saoghal earbsa ris. Ri m' cheud chuimhne-sa, agus is fada bho 'n dà latha sin, b' e Calum a b' aon ghille-gnothaich eadar Baile-nan-leac agus an t-Oban Lathurnach, a bha ma dheich mìle 'o chéile. Cha robh seachdainn 's a' bhliadhna

nach faicte Calum 's an Oban cho cinnteach 's a thigeadh maduinn Dimàirt, a mhàileid thar a ghualainn agus cuaille de bhata daraich 'na laimh. Bha muinntir an Oban cho eòlach air 's a bha iad air "Tigh Tiolam" 's cho toigheach air 's nach d' fhàg e riamh an t-Oban air feasgar Dhimàirt gun ghloinne no dhà 'n a ghoile agus sè-sgillinn 'n a phòca a chasgadh iota 'n uair a ruigeadh e "Tigh-a'-Phuirt" a bha eadar e agus Baile-nan-leac. Ma bha màileid Chaluim seang a ruigeachd an Obain cha 'n ann mar sin a bha i an àm fàgail, 's ann a bhiodh cruach 'us mullach orra de gach gnè bhathar. Coran do Eòghan-an-Achaidh, tàirngnean do Phara-nan-sliseag, tì 'us siùcar do Mhàiri mhór, tombaca do Dhòmhnull Og, paipear naigheachd do 'n Mhaighstir-sgoil, agus ciad rud eile nach gabh ainmeachadh. Bha gach nì air a chur cho òrdail anns a' mhàileid 's gu 'n rachadh aige air an cuid féin a thoirt do gach neach gun iad a dh' fhaicinn ciod a bha an coimhairsnaich a faotainn, 's bha Calum "cho bodhar ri gobhar 's an fhoghar," 'n uair a dh' fheuchadh daoine ri fhaotainn a mach ciod a bh' aige 's a' mhàileid. Is tric a dh' fheuch guanagan Tigh-a'-Phuirt ri Calum a cheasnachadh 'n uair a bhiodh e a feitheamh an aisig ach cha do chuir na fhuair iad riamh ás, mòran ri 'm fòghlum.

Latha 'bha sud chuir Seònaid Thearlaich Oig poca le Calum anns an robh e ri uircean a thoirt dhachaidh dhi á faighir an Obain. Ràinig Calum an t-Oban, cheannaich e 'n t-uircean, chuir e anns a' phoca e agus dh' fhàg e 'm poca 's na bh' ann an Tigh Tiolam, feadh 's a bha e ceannach nan gnothaichean eile a bha ri dol 's a' mhàileid. Mu 'n àm ghnàthaichte thog Calum air, a' mhàileid air an darna gualainn 's am poca anns an robh an t-uircean air a ghualainn

eile. 'N uair a ràinig e Tigh a'-Phuirt bha bàta-'n-aisig air an taobh eile 's chaidh e 'stigh a leigeil analach, a' fàgail a' phoca anns an robh an t-uircean taobh an doruis. Mar a bha 'n t-olc ann an guanagan Tigh-a'-Phuirt, de rinn iad ach gu 'n tug iad an t-uircean ás a phoca agus gu 'n do chàraich iad cat mór dubh 'n a àite. Thàinig am bàta, thog Calum am poca air a mhuin, mhothaich e mar a shaoil leasan an t-uircean a' sporathail, agus bha an duine bochd cho bothar nach robh e 'cluinntinn mialaich a' chait. Mu bheul an fheasgair, chunnaic Seònaid Theàrlaich Og Calum a' teann-adh ris an tigh, 's chuir i an fhàilte so air, "An d' thàinig thu 'Chaluim a laochain?" "'S mi a thàinig," arsa Calum. "Thig a stigh," arsa Seònaid, "tha mi làn chinnteach gu 'n d' rinn thu do ghnothach gu pongail." "Moire! 's mi rinn," arsa Calum, "fhuair mi uircean beag, *bàn*, cho boidheach 's a chaidh riamh ann am poca—cha robh a leithid eile air an fhaighir." Le so a ràdh dh' fhosgail Calum beul a' phoca 's mu 'n abradh tu seachd, leum cat mór, *dubh* a mach ás a' phoca 's chaidh e ás an t sealladh fo 'n leaba ann an prioba na sùla. "Ni Maith 'g ar dìon!" arsa Seònaid, "tha 'n Donus anns a' mhuic." "Cha b' e cheud uair a bha," arsa Calum, 's e 'toirt breab do 'n phoca. "A bheil thu cinnteach gur e uircean a cheannaich thu?" arsa Seònaid 's i air chrith leis an eagal a fhuair i. "Moire 's mi a tha!" arsa Calum, "agus tha fhios agam a nis ciamar a thachair an gnothach. Cuiridh mi geall gur iad na seóid a bha 'n 'Tigh Tiolam' a chuir an cat anns a' phoca 's a ghléidh an t-uircean." "Nach bu pheacach dhoibh a leithid a dheanamh," arsa Seònaid. "Cha d' thugainn bonn-a-h-ochd air a' pheacadh," arsa Calum, "na 'n d' fhàg iad agam an t-uircean; agus thusa, a mhic an

fhir ud"—'s e toirt daoi-leum a bheireachd air a' chat a bha nis an déigh tighinn a mach fo 'n leaba,—"théid thu air ais anns a' phoca so gu maduinn am màireach agus bheir mise an sin thu do 'n tigh ainmeil sin ás an d' thàinig thu,—'Tigh Tiolam;' nach ann agam a bha 'n droch obair do ghiùlan cho fada 's cho cùramach." An ath mhaduinn rinn Calum moch-éiridh mhór, 's bha e fhéin 's an cat dubh air an rathad do 'n Oban mu 'n do bhlas an t-eun an t-uisge. Cha do thachair anail bheò air gus an do ruig e Tigh-a'-Phuirt. Ged a bha cabhag air Calum cha deanadh ni feum le Ailein Tigh-a'-Phuirt ach gu 'n tigeadh e stigh 's gu 'n ìnnseadh e dhoibh an cleas a chaidh a dheanadh air 's an Oban. 'N uair a bha Calum bochd ag aithris a sgeòil chaidh Màiri Ruadh agus sgioblaich i leatha do 'n t-sabhull am poca, anns an robh an cat dubh, a chaidh fhàgail eadar an dà dhorus, agus chuir i uircean Sheònaid Theàrlaich Oig anns a' phoca. Bha h-uile h-aon a' toirt bàrr air a chéile, agus Màiri Ruadh a' toirt bàrr air na h-uile, ann a bhi gabhail truas do Chalum agus a càin-eadh nan abhaistearan a bha taghal "Tigh Tiolam."

Chuir Calum am poca aon uair eile thar a ghualainn, ghabh e 'n rathad cùil 's cha do leig e anail gus an d' ràinig e "Tigh Tiolam." "Sin agad do chat," ars' esan, 's e toirt urchair do 'n phoca gu taobh eile an tighe. Thug an t-uirc-ean bochd sgiamh cruaidh as, a chualaidh Calum e fhéin, bodhar 's mar a bha e, 's cha robh fhios aige air uile beatha 'n t-saoghail ciod a theireadh no a dheanamh e. Ghlaodh e mu dheireadh 's e air chrith air a chasan,—"Tha 'n Donus anns a' phoca ; bha e 'n riochd uircean an dé, an riochd cait an raoir, agus Ni Maith 'g ar teàrnadh! tha e 'n a uircean an diugh a rithist." Shaol "Tiolam" gu 'n robh Calum an déigh a

chiall a chall, agus chuir i fios gun dail air an Doctair Bhàn a bha glé eòlach air Calum Bodhar. Thàinig an Doctair an deannadh-nam-bonn 's chuir e 'n fhàilte so air Calum "D é so 'ille, an deachaidh tu dhachaidh an raoir idir?" "'S mi a chaidh," arsa Calum, "'s cha b' ann do m' thoil a thill mi an diugh." Dh' aithris e 'n so gu réidh, ciallach gach ni mar a thachair, ach aig crioch a sgeòil cha robh an Doctair Bàn no "Tiolam" na bu ghlioca na bha iad roimhe. Cha robh fhios 'd é dheanta, bha Calum cho purpail, pongail 's a bha e riamh, ach cha robh 's an Oban na bheireadh air an t-uircean a ghiùlan a rithist. 'S e 'thàinig ás gu 'n d' fheum "Tiolam" mac-a pheathar a chuir air ais le Calum agus an t-uircean. Bhòidich Calum an latha sin nach rachadh uircean air a dhruim gu bràth tuille agus ghléidh e a bhòid gu latha a bhàis. Ged a lean Calum air taghal ann an Tigh-a'-Phuirt cha robh a chridh' aca aideachadh gur i Màiri Ruadh a thug an t-uircean ás a' phoca. Phòs Màiri Ruadh fear Dhoire-na-Cuthaige 's cha deachaidh Calum Bodhar riamh an rathad nach do thaghail e aig Màiri, agus 's iomadh làn beòil math a fhuair e uaipe. Ràinig Calum aois mhór, bha e 'streap ri deich-'us-ceithir-fichead mu 'n do chaochail e, ach dh' fhalbh e 's bu laghach e, shiubhail e 's bu chiùin e.



## SUIRIDH PHARUIG-'IC-AN-TUAIRNEIR.

EADAR. LE C. MAC PHARLAIN.

---

Tha Pàruig Mac-an-tuairneir aithnichte gu math cheana feadh na dùthcha 's cha ruigear leas móran a ràdh mu thimchioll. Theagamh gur aithne dhuibh e móran na 's fhéarr na mi fhéin; ach cha chreid mi nach 'eil mis' eòlach air cuid d'a eachdraidh air nach 'eil fios aig a h-uile h-aon. Bha Pàruig, mar is math is aithne dhuibh, 'n a dhuine diùididh, athach fad a làithean, a rachadh a steach do na frògan roimh fhuaim guth àrd no droch-fhacail; agus bha e 'n a ioghnadh do na tri sgìreachdan aig àm a phòsaidh c' àite 'n do ghlac e a' mhisneach Ciorstan Nic-a'-ghlaisein iarraidh mar mhnaoi; agus tha e 'n a ioghnadh fathast anns an àite do 'n ghineal a rugadh bhuaith sin. Bithidh sibh fada 'n am chomain, ma tà, ma dh' ìnnseas mi dhuibh mar 'thachair a chùis—ach air a chùmhnant so—nach feòraich sibh có dh' ìnns dhòmhs' e.

Cha robh àiteach Phàruig na 's mò no na 's lugha na tha e an dràsd—air aon seisearach (ach sin eadar dà sgéul). An deireadh na bliadhna dà fhichead thainig earchall air aon de na h-eich aige leis a ghalar-ghreadhainn. Bha e glé dhuilich mu dhèidhinn so, araon air son luach an eich, air sgath a bheothaich fhéin agus an dragh a bhitheadh aige fear eil' fhaighinn a lìonadh 'àite.

Thachair dhà bhi 'g ìnnseadh do 'n ghobhainn mar a dh'

éirich dhà. "A, dhuine so," ars' esan "bu chòir dhuit dol a null do Bhail'-an-fhuarain a dh' fhaicinn Dhonnachaidh 'Ic a-ghlaisein mu 'n làir bhig ghlais aige. Bha e dìreach ag ràdh rium an là roimhe gu 'n robh i tuille 's aotrom air son na h-oibre aige-san; agus gu 'n robh e smuainteachadh a creic. Tha i 'n a beothach faicilleach, smiorail agus bhitheadh i anabarrach freagarach dhuit-se. Tha mi fhéin dol ceum an rathad an déigh mheadhon-làtha, agus ma 's math leat théid mi a-stigh anns an dol seachad, agus ìnnsidh mi gu bheil thu tighinn a-nìos agus ciod air son." "Gu dearbh, 'Chaluim," arsa Pàruig, "bithidh mi fuathasach toilichte ma nì thu sin air mo shon. Bha mi smuainteachadh timchioll a' bheoth-aich sin mi fhéin; ach a thaobh na coimhearsnaich a bhi gun stad a tilgeil Chiorstan a nighean orm—ged nach d' thubhairt mise riamh rithe na 's mò na "là math" anns an dol seachad—Nàile! dheannainn rud 's am bith mu 'm faic-eadh iad mi dol do Bhail'-an fhuarain na 's lugha na bhitheas leisgeul sònruicht' agam."

Tha 'n gobhainn 'n a dhuine pratach, àbhachdach, mar is aithne dhuibh uile, agus dé 'ur barail 'nuair a chaidh e do Bhail'-an-fhuarain agus gu 'n do dh' ìnns e do Dhonnachadh gu 'n do chuir Pàruig Mac-an-tuairneir e suas a dh-aon obair a dh' ìnnseadh dha gu 'n robh e tighinn anns an anamoch a dh' iarraidh Chiorstain dheth mar mhnaoi; agus gu 'n robh aige gu bhi smuainteachadh air a chùis eadar an dà àm agus freagradh cinnteach a thoirt dhà 'nuair thigeadh e. Chaidh an gobhainn fhàilteachadh gu cridheil, caoimhneil; dh' iarradh air a thighinn a-stigh agus fuireach gu thràth-feasgair; agus bha a h-uile urram air a thoirt do gach facal a thubhairt e, gach ceisd a chuir e agus gach barail a thug e.

"Tha Pàruig Mac-an-tuairneir 'n a ghille còir, grùnndail" ars' an t-seann-tuathanach, "agus 's e bheatha gu làimh mo nighinn là 's am bith anns an t-seachduin. Thigeadh e air aghart, a Chaluim, gun chuireadh, gun iarraidh air a ghnothach air a bheil aire. Ged a bhitheadh agam céud nighean, gun ghuth air nach 'eil agam ach an t-aon, cha 'n iarrainn a dh-aon diubh pòsadh na b' fhèarr na Pàruig Mac Dhonnachaidh Mhic-an-tuairneir—Mac an deagh athar."

'N uair a bha 'm feasgar dorcha na leòir chuir Pàruig a bhreacan m' a ghuaillibh agus chaidh e suas taobh na callaide rathad Bhail'-an-fhuarain. Air bualadh dhà aig an dorus chaidh a bheatha dheanamh le bean-an-tighe agus bha e air a stiùireadh gu modhail a stigh do 'n t-seòmar-shuidhe far an robh fear-an-tighe garadh a ladhran ris an teine, sgeadaichte 'n a dheise chaomhanta agus ann an gean math a feitheamh air a theachd.

An déigh a bhi treis a cnacaireachd mu 'n t-sìd, mu phrìs na h-ola, galar a' bhuntàta, agus iomadh nì de 'n leithid sin, thug Pàruig os cionn bùird an gnothach mu 'n d' thàinig e le bhi 'g ràdh. "Tha mi am beachd gu 'n do dh' ìnns an gobha dhuibh gu 'n robh mi tighinn a-nìos an nochd, a Dhonnachaidh, agus dé bha mi tighinn mu dhéidhinn." "Gu dearbh, dh' ìnns e sin," ars' an tuathanach, "an dà chuid gu 'n robh thu tighinn agus an nì mu 'n robh thu tighinn mu dhéidhinn; agus so tha mi 'g ràdh gu 'n do chuir bean-an-tighe 's mi fhéin ar cinn r'a chéile an déigh ar tràth feasgair agus tha sinn araon làn-thoilichte mu'n ghnothach." "O, 's math leam sin" arsa Pàruig, "oir, a dh' ìnnseadh na fìrinn, bha sùil agam oirre bho chionn treis air ais, agus bu ramhath leam a faotainn. Tha i 'n a créutair bòidheach,

soitheamh ; agus tha 'n gobha 'g ràdh gu bheil i math gu obair aig rud 's am bith ris an cuirear i." "Bho 'n is leam fein i, a Phàruig, theagamh nach bu chòir dhomh so a ràdh" ars' an tuathanach, "ach tha i cho math 's a tha i bòidheach. Cha 'n 'eil ann am maise ach blàth a sheargas ri ùine co-dhiù; agus tha mi toilichte nach ann air son a bòidhchid a mhàin a tha thu 'g a sireadh ach gu bheil thu cur an urraim a's àirde air a deagh-bhéusan. Thubhairt thu gu sònruichte gu 'n robh i 'n a deagh oibriche agus tha mise 'g a dhearbhadh : bha i 'n a cuideachadh agus 'n a comhfhurtachd dhòmhsa ann an sin. Tha i 'n siod, 's cha d' fheum i an ath-iarraidh nì 's am bith a bha dhìth orm a dheanamh. Bithidh sinn 'g a h-ionndrainn gu goirt, ach—" "Tha mi smuainteachadh gu bheil i slàn, fallain, gun mheang," arsa Pàruig, "cha 'n 'eil i sean co-dhiù ; tha cuimhn' agam gu ramhath nuair a fhuair sibh i, agus—" "Tha e fìor gu bheil i òg na leòir ach 's e sin coire 'bhios daonnan a leasachadh," thubhairt an tuathanach mar gu'm bitheadh e bruidhinn ris féin," ach cha 'n ann a h-uile là 'thig Pàruig Mac-an-tuairneir air a tòir."

Bha sàmhchair ann eatorra car tacain am feadh a bha Pàruig a tionndadh a bhoineid bho ghlùn gu glùn : ach mu dheireadh, gun e thogail a chinn, thubhairt e, "agus cia meud a bhios sibh a sireadh oirre 'Dhonnachaidh?" "A sireadh oirre ! a ghaoil a Mhaithis, a Phàruig, na cluinneam facal air a leithid sin idir !—ged a dh' fhéumas mi aideachadh gu bheil tuilleadh barail agam ort nach 'eil thu diùltadh a ceannach dìreach mar a rinn Iacob roimhe so Rachel. Tha e leigeil fhaicinn domh gu bheil i a dhìth ort air a son féin a mhàin. An àite bhi 'g iarraidh airgid air a son rinn sinn suas ar n-inntinn rud-eiginn a thoirt leatha, agus rud-eiginn

is fiach an t-saothair, ged nach abair sinn an nochd gu dé bhios ann."

Air cluinntinn so dh' éirich Pàruig 'n a sheasamh air a chasan agus dh' fhosgail e a shùilean le iongantas air fiùghantachd a charaid, agus sin na bu mhò gu 'n robh e modhachail air nach b' urrainn dà a thairgse a ghabhail. Mar bu dual dà bho athair tha spiorad na neo-eismeileachd ann nach leigeadh leis a bhi 'n eismeil duine beò na 'm faodadh a leasachadh; agus fhreagair e mar so, "Dhonnachaidh Mhic-a-ghlaisein, 's duine mis' air bheag bhriathraibh ach seasaidh mi ris na their mi. Tha do thairgse tuille 's riasanta agus cha 'n urrainn domh 'ghabhail. Cha duin' aig a bheil móran sàibhris mi ach, bheir mi ann do làimh £20 air a son; agus cha 'n iarr mi leatha, 's cha ghabh mi leatha ach seann bhrangas m' a ceann g' a toirt air leathad thun an rathaid mhóir." "Dean suidhe, 'Phàruig, dean suidhe, a dhuine, 's na leig leinn cur a mach air a chéile m' a tochradh. Ach tha do bhriathran cur ioghnadh orm. C' ar son brangas?" "C' ar son tochradh?" dh' fhaodadh Pàruig fhoighneachd, ach cha d' thubhairt e diog: dh' fhairich e e féin troimh chéile. An déigh tacain thàinig e g' a ionnsaidh féin agus thubhairt e, "Dh' fhaodamaid solus fhaotainn a dhol do 'n stàbull g' a faicinn agus theagamh gu'n tig sinn gu còrdadh an déigh sin." "Cha ruigear leas dol an sin, a Phàruig; tha i gu h-àrd an staidhir." "'S neònach an t-àite sin a ghleidheadh na lair ghlais" smuaintich Pàruig, ach mu 'n robh ùin' aige facal a ràdh chaidh an tuathanach gus an dorus agus ghlaodh e "'Chiorstain, a Chiorstain, trothad a so." Thàinig Ciorstan a-stigh mar gu 'n robh faraire 's an tigh agus i fo rudha-gruaidh bho chlàr a h-aodainn gus a

smig. "So agad Pàruig Mac-an-tuairneir" ars' a h-athair, "agus is docha leam gu 'n do do' ìnns do mhàthair dhuit dé tha 'g a thoirt an so—." Dh' fhairich Pàruig a chridhe maothachadh an taobh a-stigh dheth agus mulc 'n a mhuineal cho mór ri dhà dhòrn—"ged nach robh sibh riamh ri suiridhe b' aithne dhuibh a h-aon a chéile a h-uile là d' ur beatha agus le 'r deagh chéill nì sibh càraid freagarach d' a chéile, tha mi creidsinn. Tha Pàruig ag ràdh gu bheil esan fior-thoilichte d' fhaotainn, a Chiorstain. Bheil thusa toileach mar an ceudna? Fhreagair i gu fòill "Tha" anns an osna bu chaomhaile, nach mòr nach do chuir Pàruig 'n a bhreisleach. Thàinig fuaim 'n a eanchainn mar gu 'm bitheadh nead sheillean ann, thionndaidh a shùilean 'n a cheann, thuit a cheann-aodach as a laimh agus sheas e mar sin fad chòig mionaidean cho neo-ghluasadach ri bean Lot 'nuair a dh' fhàs i 'n a carraig salainn. Dé 's am bith a bharail a bh' aige, gu bràth cha 'n fhaighear a mach, ach 's e so na thubhairt e, agus b' fhèarr leam gu 'n cluinneadh sibh e, "Gu dearbh, chàirdean 's i so a mhearachd a's sona leam a thachair dhomh uile làithean mo bheatha. Thàinig mi 'n so an cinnseal na làir ghlais a cheannach, ach 'n a h-àite fhuair mi an nighean. Ach, ma tha sibhse toilichte, 's amhuil tha mise."

Bheir sibh fainear gu bheil am mac a's sine aig Pàruig air ainmeachadh air a' ghobhainn.



## CLANN NAN GAIDHEAL.

Chaidh na rainn so a leubhadh aig coinneamh bhliadhnail Comunn Gàidhealach Oil-thigh Dhun-Eideann.

LE NIALL MAC LEOID.

A chlann nan Gàidheal 'us nan gleann,
'Chaidh 'àrach ann an tìr nam beann,
'S math leam bhur faicinn slàn gun sprochd
'S an t-seòmar bhoillsgeach so an nochd,
Cruinn gu bhi 'g éisdeachd cainnt nan sonn,
A labhair Oisean, Fionn, 'us Goll;
Cruinn gu 'bhi 'g éisdeachd cliù nan laoch
'Chaidh 'àrach ann an tìr an fhraoich.

Ged 'tha ar dùthaich corrach cruaidh,
Le creagan àrd ri gàir a' chuain,
'S na beanntan gruamach os an cinn,
'S na h-uillt le 'n caithream troimh na glinn,
Gur iomadh gaisgeach treubhach, trom,
A dhearbh a làmh air muir 's air fonn,
'Chaidh 'àrach suas mu 'stùcan cas,
'S a dh' òl á sruth nam fuaran bras.

Ge lionmhor feachd a dh' fhiach ri 'n claoidh,
Cha d' thug an nàmh iad riamh fodh chìs;

B' fheàrr leis a' Gaidheal mìle bàs
Na uair dhe 'bheatha 'bhi 'n a thràill;
Sheas iad mar charraig dhaingeann theann,
A dhion an còir air tìr nam beann;
'S dh' fhàg iad an cliù gun smal do 'n àl,
Cho fad' 's a bhuaileas tonn ri tràigh.

'S tha sinne, 'n sliochd, an so 'n an déigh,
A' deanamh luaidh air cuid de 'm beus,
'S a' deanamh uaill á cainnt 's á gniomh
Nam fiùran a bha fearail fial;
'S feumaidh sinn seasamh mar 'bu dual
A dhion ar tìr 's a dhion ar sluaigh,
'S ag cumail suas ar cuibhrinn fhéin
De chliù ar dùthcha, 's cainnt nan treun.

Seasaibh gu duineil suas le colg,
'N aghaidh nan coigreach coimheach, borb
'Tha 'g iarraidh fàsachadh nan gleann,
'S nach còir a' Ghàidhlig a bhi ann;
An tìr a bh' aig ar sinnsir riamh
A dhòirt am fuil gu tric 'g a dion;
An tìr a cheannaich iad cho daor,
Air son gu'm biodh an gineal saor.

'S ar cànan aosda, bhlasda, bhinn,
A labradh leò air feadh gach linn—
Bhiodh fuaim a ciùil an cùirt nam fleadh,
'S bhiodh fuaim a guth an cath nan sleagh,
A' dùsgadh spiorad treun an t-sluaigh
A thoirt an còir a mach le buaidh;

'Us mheasadh iad mar urram àrd
Gu 'n cluinneadh iad an ainm 's an dàn.

Ach c' àit' a nis am bheil na suinn
A dhion ar srathan 'us ar glinn?
'Us c' àit' am bheil gach dachaidh bhlàth
'S am faigheadh coigreach bochd a shàth?
Far an robh ceòl, 'us neart, 'us sluagh,
Cha chluinnear pìob, 's cha chluinnear duan,
'S cha 'n fhaicear òighean maiseach òg'
'S a' mhaduinn Chéitein aig a' chrò!

Tha 'n sliochd air sgaoileadh thall 's a bhos;
'N an dùthaich fhéin cha 'n fhaigh iad clos,
'Cosnadh an lòin feadh iomadh tìr,
'S 'n an dùthaich fhéin nach fhaigh iad sìth;
Ach ge b' e àit' anns am bi 'n cuairt,
'S a' bhaile-mhór no thall thar chuan,
Cha chaill iad cuimhn' air tìr nam beann,
'S air cliù nan gaisgeach treun a bh' ann.

Théid ac' ar sgaradh bho na glinn,
'S ar fuadach ás gun lagh gun bhinn;
Ach cha téid ac' ar cliù mar shluagh,
No cainnt ar màthar a thoirt uainn;
Ged théid bhur dealachadh bho 'n fhonn,
Biodh cridh' a Ghàidheil ann bhur com;
'S dearbhadh bhur giùlan aig gach àm
Gur 'h-airidh sibh air tìr nam beann.

Leanaibh bhur sinnsir anns gach ceum,
'Bha dìleas deas 'an àm an fheum :
Mar leóghainn gharg' air raoin a' chath,
'S cho suairce sèimh 'an cùirt nam flath.
Seasaibh bhur dùthaich 'us bhur cainnt,
'S air beachd nan Gall na tugaibh taing ;
'Us théid bhur n-eachdraidh glan gun bheud,
Air feadh gach linn a thig 'n 'ur déigh.



## CAILLEACH NAN CNO AGUS TAILLEAR NAN CLAR.

Le Niall Mac Leoid.

---

Bho chionn iomadh bliadhn' air ais bha cailleach mhòr fhiadhaich a chòmhnuidh ann an aon de ghlinn na Gàidhealtachd, aig an robh ainm a bhi comharraichte air buidseachd; agus a bhi ann an làn cho-chomunn ri spioradan dorch' an t-saoghail thall. Am measg gach buaidh eile a bha air a' chaillich, bha gaol mòr aice air cnothan. Bhiodh poca

chnò aice an crochadh air stob faisg air an teine a h-uile latha 's a' bhliadhna, bho 'n d' fhuair i 'n t-ainm "Cailleach nan cnò." Cha robh each a rachadh le creig, no bó a chailleadh a bainne, no maighdeann a chailleadh a leannan, nach b' i cailleach nan cnò a rinn sud. Cha robh bodach a rachadh a dh' iasgach mur a marbhadh e iasg an latha sin, ma thachair i ris air fhalbh, b'i cailleach nan cnò a rinn sud. Ach mu dheireadh thall dh' fhàs cailleach nan cnò anabarrach tinn, agus bha e glé choltach gu'n robh am bàs oirre. Agus thug i àithne theann dha 'càirdean, ma 's e agus gur e'm bàs a bh' ann, iad a bhi cinnteach agus am poca chnò a thiodhlacadh aig a ceann.

'S ann mar sin thachair, bha eagal aig a càirdean roimpe beò agus cha robh iad cinnteach aisde marbh ; agus a réir a h-àithne chaidh am poca chnò a thiodhlacadh aig a ceann. Ach bha gille tapaidh a chòmhnuidh 's an àite aig nach robh mòran creidimh ann am feartan na caillich. Agus thuirt e ris féin oidhche dhe na h-oidhcheannan, gu'm bu bhochd na cnothan math a leigeil a dholaidh aig ceann na caillich. An uair a ghabh an teaghlach mu thàmh 's ann a thog mo bhalach a shluasaid air a ghualainn 's dh' fhalbh e a thogail nan cnò. Agus mar a bha e teannadh faisg air a' chladh, cò thachair ris ach droch dhuine a bha anns an àite aig an robh ainm a bhi 'n a mhèirleach math chaorach, agus thainig iad cho dlùth air a' chéile anns an dorcha 's nach robh cothrom aig a h-aon aca tarruinn air ais. "Ho ló!" arsa mèirleach nan caorach, "C' àite an ainm an Aidh a' bheil thu dol mu 'n àm so dh' oidhche le do shluasaid?" "C' àite air bith am bheil mise dol," arsa gille nan cnò, "tha mi tuigsinn comharraichte math c'àite 'bheil thusa 'dol. 'S ann a ghoid moilt

a tha thu dol. Agus bho na thachair sinn ri 'chéile 's gun a h-aon againn air gnothach ro mhath, innsidh mise dhuit far am bheil mi fhìn a' dol. Tha mi 'dol a thogail poca chnò na caillich, agus ma bheir thusa dhòmh-sa dara leth a' mhoilt a ghoideas tu, bheir mise dhut-sa dara leth nan cnò." "Cha bhi 'n còrr air a' chùis," arsa mèirleach nan caorach, "gheibh thu sin." "Falbh, ma ta," arsa gille nan cnò, "agus fiach am faigh thu molt math, agus suidhidh mise anns a' chladh a' toirt cnac air na cnothan gus an till thu." Fàgaidh sinn a nise mèirleach a' mhoilt agus gille nan cnò air ceann an gnothaich fhéin agus bheir sinn sùil car tiota beag air Tàillear nan clàr. 'S e crioplach a bha 'n tàillear nan clàr aig nach robh lùgh 'na chasan. Bhiodh clàr beag fiodha aige fodh gach bois agus fodh gach glùin, agus air an dòigh sin dh' fhalbhadh e air a mhàgan bho thaigh gu taigh far am biodh tàillearachd aige ri 'dheanamh. Agus mar bu tric le tàilleir a bhi math air innseadh seann sgialachdan, cha robh eadar dà cheann na dùthcha na bheireadh bàrr air tàillear nan clàr anns a chùis sin.

Thachair dha bhi 'g obair an oidhche air am bheil sinn a' bruidhinn ann an taigh nach robh mach air trì-fichead slat bho dhorus a' chlaidh. Agus mar a b' àbhaist, bha 'n taigh làn de luchd céilidh. Tàilleir nan clàr ag cur dheth mu gach buidseach, taibhse, agus sìtheach a bha agus nach robh ann. Mu dheireadh thall bhuail am pathadh a h-aon de 'n chuideached, ach cha do thachair gu'n robh boinne uisge stigh. Ach bha gille tapaidh 's a' chuideachd a thairg dol do 'n tobar. Bha 'n tobar mu leth-dusan slat bho dhorus a' chlaidh. Agus 'n uair a bha 'n gille teannadh faisg air an tobar chual e cnò 'g a cnagadh. Sheas e, 's dh' éisd e;

chual e 'n ath chnò 'g a cnagadh ; ma chuala cha robh feum air a' chòrr dearbhaidh. Thug e na buinn dhi dhachaidh, anail 'na uchd, 's a dhà shùil an impis leum a mach ás a cheann leis an eagal ; agus bhòidich 'us bhriathraich e gu 'n robh a' chailleach 'na suidhe 's a' chladh agus fead aic' air cagnadh nan cnò. "Pù," arsa fear thall, 's fear a bhos, "cha 'n 'eil annad ach an gealltair bochd." "Thoir dhòmh-s' a' chuinneag," arsa gille maol ruadh a bha 'n a shuidhe ann an oisinn. Dh' fhalbh an gille ruadh le coltas fearail air. Ach mar a thachair do 'n chiad fhear, 'n uair a bha e 'teannadh faisg air an tobar, chual e cnò 'g a bristeadh. Thog e 'chluas 's dh' éisd e ; chual e 'n ath chnò 'g a cnagadh ; ma chuala, cha robh feum air tuilleadh dearbhaidh. Thill an gille ruadh dhachaidh tioram, agus mhionnaich e air gach cumhachd, àrd 'us iosal, nach robh àicheadh air a' chùis, gu 'n robh i ann gun teagamh.

"Ma ta," arsa tàillear nan clàr, "'s iomadh ceàrn de 'n t-saoghal 's an robh mi, ach cha do thachair mi riamh ri làn taighe de ghealltairean coltach ribh. Na 'm biodh comas mo chas agam, mar nach 'eil, bheirinn làn na cuinneig ás an tobar ge do bhiodh h-uile cailleach 's a' chladh ag cagnadh chnò."

"Ma tà," arsa gille mòr dubh a bha thall mu 'choinneamh, "bheir mise leam air mo mhuin thu." "So ma ta," ars' an tàillear, "tog leat mi." Rug an tàillear gu teann air a' chuinneig 'na dhòrn 's dh' fhalbh an gille mòr leis air a dhruim. Agus mar a thachair do chàch, mar a bha iad a' teannadh faisg air an tobar chual iad cnò 'g a cnagadh. "An cuala tu sud?" arsa 'n gille mòr, "chuala mi," arsa 'n tàillear, "cha 'n 'eil sud cneasda mu 'n àm so dh' oidhche." "An

téid mi air m' aghaidh leat?" ars' an gille. "Théid," ars' an tàillear, "ach cum sàmhach." Chuala iad an ath chnò 'g a bristeadh. "An cuala tu sud?" ars' an gille mòr. "Chuala," ars' an tàillear, "na mheal mi mo shlàinte mur 'eil eagal orm gu 'm bheil i ann." Bha nise gille nan cnò a' gabhail fadachd nach robh a charaid fear a' mhoilt a' tighinn, agus dh' éirich e 'n a sheasamh dh' fheuch am faiceadh e tilleadh e; agus 'n uair a chunnaic e 'n gille mòr a' teannadh air agus tàillear nan clàr aig air a mhuin, cho-dhùin e air ball gu 'm b'e mèirleach a' mhoilt a bh' ann. Agus le guth làidir, fallain, dh' éibh e, "Am bheil e reamhar?" "Reamhar no caol e," ars' an gille mòr, "sud agad e." Agus aig an àm cheudna e 'toirt na tulgaid ud do thàillear nan clàr a steach do 'n chladh. Thug an gille mòr na buinn dhi agus leig e le tàillear nan clàr a bhi deanamh air a shon fhéin.

Mu dheireadh thall ràinig tàillear nan clàr dhachaidh gun chuinneig, gun uisge, air a chòmhdach le poll 'us eabar, agus mar a thachair do iomadh neach a tha làidir na m' beachd fhéin, cha robh tàillear nan clàr idir cho gaisgeil a' tilleadh 's a bha e 'falbh.—"*Clàrsach an Doire.*"



## LAOIDH NA BEATHA.

*(O'n Bheurla aig Longfellow.)*

LEIS AN URR. R. BLAIR, D.D.

---

Na h-innis dhomh am briathran dubhach
  Nach 'eil 'n ar beath' ach bruadar faoin,
Oir tha 'n t-anam marbh a chaidleas,
  'S cha 'n 'eil nithe mar a shaoil.

Tha ar beatha anabarr sòlaimt',
  'S cha 'n i 'n uaigh fhuar crìoch ar saogh'l;
"Is duslach sibh 's gu duslach pillidh,"
  Cha dùbhradh riamh ri anma dhaoin'.

Cha 'n i toil-inntinn 's cha 'n e mulad,
  Ar crìoch àraid no ar ràth'd,
Ach bhith dèanamh chum gach latha
  Gu 'm bi ar maitheas 'dol am meud.

Tha ealdhain lìonmhor 's ùine siubhal,
  'S ged robh 'n cridhe fearail, tréun,
Cha 'n 'eil ann ach druma-mhulaid,
  'Bualadh corranach an éig.

Ann am faiche 'n t-saogh'l fharsaing,
  Ann an camp na beatha fhìor,
Na bi mar ainmhidh balbh gun toinisg;
  Bi ad ghaisgeach anns an strìth.

Na cuir earbs' an gean ri tighinn,
'S na bi caoidh na h-ùine 'thréig ;
Dèan, O dèan 's an àm a th' agad,
Fo cheannsal Dhé le cridhe tréun.

Tha beatha dhaoine-mór' 'g ar teagasg
Gum faod sinn uile strìth ri éuchd,
Is air dhuinne siubhal dhachaidh,
Céuma fhàgail as ar déigh.

Céuma, theagamh, chì neach eile
Air a thuras troimh an t-saogh'l,
Bràthair bochd 'tha call a mhisnich,
'S gum faigh e spiorad ùr d' an taobh.

Bìomaid suas, ma tà, 's ag obair,
Le crìdh' gun gheilt roimh chruas an t-saogh'l,
A' sìor bhuidhinn 's a' sìor leantainn,
'Fòghlum foighidinn is saoth'r.



## BAKER CAM AGUS BUIDSEIR BREAC.

Le Iain Mac Phaidein.

---

Bha ann am baille Ghlaschu bho cheann àireamh math de bhliadhnachan dà ghille òg Ghàidhealach ag ionnsachadh an ceirde. Bha fear dhiu d'am b' ainm Uisdean, agus b'e ainm an fhir eile Calum òg, agus air dhaibh a bhi gabhail

sràid feadh a' bhaile air feasgar àraidh, thachair boirionnach orra agus i a' caoineadh. Sheall Calum òg ás a dhéigh an uair a chaidh i seachad agus ars' esan, "ma ta, cha chreid mi nach i boirionnach Gàidhealach a chaidh seachad oirnn an sud."

"Cha 'n 'eil a h-uile té air am bheil currachd geal Gàidhealach. Coma leat i," ars' Uisdean.

"Cha 'n 'eil," arsa Calum, "ach tha mi meallta am bharail air neo tha i sud ann; tiugainn agus théid sinn ceum seachad oirre 'rithist." Thill iad air an sàil, agus an uair a bha iad a' dol seachad oirre thuirt Calum, "Ciod e tha ceàrr oirbh a bhean?" "Oh, eudail nan gillean," ars' ise, 's i breith air bhroilleach a' chòt' aige mar nach biodh a mhiann oirre a leigeil ás tuilleadh, "nach 'eil mis' air chall." "Cia mar a chaidh sibh air chall?" arsa Calum. "Ma ta," thuirt ise, "chaidh leis an dalmachd. Tha mi fuireach le m' nighinn an Glaschu bho cheann bhliadhnachan agus thàinig caileag bheag, odha dhomh, agus dh' fhàg i ann an tigh bean-eòlais mi, agus bha i ri tilleadh air mo thòir an uair a thigeadh i ás an sgoil, agus an uair a bha mi gabhail fadail nach robh i 'tighinn, thuirt mi ris a' bhoirionnach gu 'n rachadh agam fhéin air mo rathad a dheanamh dhachaidh, agus so agad is deireadh dha."

"Cò an ceann de 'n bhaile 's an robh sibh a' fuireach?" arsa Calum. "Cha 'n ann 'n a cheann a bha mi fuireach idir, eudail, ach 'n a theis-meadhoin," ars' ise. "Nach 'eil ainm na sràide, na àireamh a chlous agaibh?" ars' Uisdein. "Cha 'n 'eil, 'ille mo ghaoil," ars' ise, "ainm sràide 's a' bhaile agam, ach tha *Baker* cam agus bùth aige air an dara taobh do 'n chlous, agus Bùidseir breac agus bùth aige air an

taobh eile." Rinn Calum gàire 's thubhairt e, "'s iomadh *Baker* cam agus Bùidseir breac a dh' fhaodadh a bhi an Glaschu, ach co-dhiù, feumaidh sinn oidhirp air chor-eigin a dheanamh air ar faicinn dhachaidh." Thòisich an iarraidh agus b' e sin an iarraidh gun a leithid, feuch am faighte *Baker* cam agus Bùidseir breac; ged a gheibhte an dara fear cha deanadh sin math sam bith mar biodh am fear eile làimh ris. Fhuair iad aon uair *Baker* cam, ach cha b'e sud an duine ceart. Fhuair iad uair eile Bùidseir breac, ach thubhairt am boirionnach nach b' e sud an duine idir. "Cha 'n 'eil an sud ach duine caol, glas, ach 's ann a tha 'm fear a tha sinne ag iarraidh mòr reamhar; thogadh e an triùir againn na 'm biodh e air an dara ceann de 'n mheigh, agus sinne air a' cheann eile." Ach thachair gille òg Gàidhealach orra air an robh Calum eòlach agus thòisich iad ás ùr air iarraidh *Baker* cam agus Bùidseir breac, agus le còmhnadh fir a' chòta ghuirm, agus cuid d' a chompanaich a bha 'tachairt air, fhuair iad, an déigh dà uair do thìm a chosd g' an iarraidh, am *Baker* cam agus am Bùidseir breac; agus an uair a chunnaic i iad cha b' urrainn i tuilleadh gàirdeachas a dheanadh ged a chitheadh i Gomastra. Ach bha Uisdean ag ràdh mar bhith an t-àm do 'n bhliadhna bh' ann gu 'n abradh daoine gur ann a bha iad air ghogaireachd.

An uair a chunnaic na gillean gu 'n robh am boirionnach aig a h-àite còmhnuidh bha iad air son beannachd fhàgail aice, ach cha deanadh sud feum. 'S e dh' fheumadh iad dol suas thun an tighe; 's an uair a chaidh iad a stigh rinn muinntir an tighe mòran othail riutha a chionn gu 'n tug iad *grannie* dhachaidh, oir bha eagal orra nach faiceadh iad beò tuilleadh i. Thubhairt bean-an-tighe nach do dh' fhàg

iad *Police Office* an Glaschu nach robh iad ann. "Ma ta," thuirt an t-seana-bhean, "cha ruigeadh sibh a leas a bhi g' am iarraidh-sa 's a' *Pholice Office*, agus triùir *Pholiceman* 'n am freiceadan orm a falbh na sràide; ach mar bhiodh na gillean còire so, cha 'n 'eil fhios cia mar a rachadh dhomh idir.



## AM BUACHAILLE-LAOGH AGUS AM MINISTEIR.

Bha balachan òg, mac baintrich bhochd, aon uair 'na bhuachaille-laogh aig tuathanach àraidh. Bha e a' faighinn a bhìdh mar thuarasdal o 'n tuathanach, agus bha a mhàthair 'g a cumail féin a suas mar a b' fheàrr a b' urrainn di le 'bhi ag obair do na coimhearsnaich, maille ri cuideachadh beag a bha air a bhuileachadh oirre o àm gu àm á airgiod nam bochd. Thuit gu 'n robh fearann an tuathanaich a' crìochnachadh ri *glebe* a' mhinistir agus co-dhiu a leig am buachaille na laoigh am measg coirce a' mhinisteir, no ciod air bith a b' aobhar, ghabh e fuath agus gamhlas mòr do 'n bhalachan, agus cha 'n iarradh e ach a bhi 'g a smàdadh a h-uile cothrom a gheibheadh e. Bha aig a' mhinisteir gille miodalach, tràilleil a b' àbhaist da a thoirt leis an uair a bhiodh e, le 'charbad beag, a' gabhail a chuairt troimh 'n sgìreachd. Thachair dhoibh a

bhi a' gabhail sgrìob air latha àraidh, agus faicidh iad buachaille nan laogh 'n a shuidhe taobh an rathaid mhòir le deise ùir aodaich air. Bu mhath a bha fios aig a' mhinisteir c' àite 'n d' fhuair am balachan an deise, agus smaointich e gu 'n gabhadh e an cothrom air a nàrachadh. "Cò, mo ghille math," ars' esan, "a chuir ort an deise ùr, gasda sin?" "Chuir," thuirt am balachan bochd 's e 'togail a chinn, "le 'r cead, a mhinisteir, a' cheart fheadhainn a chuir an deise sin oirbhse,—chuir an sgìreachd." An uair a mhothaich am ministeir a' chùis air a tilgeil cho deas 'na aodann leis a' bhalachan chuir e 'chuip ris an each, agus thàr e as. Ach air dha dol beagan air aghart smuainich e gu 'm bu tàmailteach da leigeil leis an ruaig a bhi air a chur air mar so an làthair a ghille féin; stad e an carbad, agus chuir e air ais an gille a dh' fheòraich d' an bhalachan, an gabhadh e muinntireas gu bhi 'n a *bhurraidh* aig a' mhinisteir. Thill an gille le othail mhòir, agus chuir e a' cheist ris a' bhuachaille. "Am bheil thusa 'dol g' a fhàgail?" ars' am balachan. "Cha 'n 'eil," fhreagair an gille. "Mata, mur 'eil," thuirt am balachan, "rach air d' ais agus abair ris a' mhinisteir, gu 'm bheil mise 'meas gu 'm bheil a thighinn-a-stigh beag gu leòir a chumail a suas *dà bhurraidh,* gun ghuth air a bhi ag iarraidh an treas fear!" Dh' fhalbh an gille 's a theanga 'n a phluic a dh' ìnnseadh a shoirbheachaidh, agus is i mo bharail nach do chuir e féin no am ministeir a bheag tuillidh de dhragh air a' bhuachaille-laogh. *I. B. O.*



## NA LAITHEAN A DH' AOM.

'N còir seann luchd-eòlais 'chur air chùl,
'S gun sùil a thoirt na 'n déigh,
Air dhì-chuimhn' am bi cuspair gràidh
Na glòir nan làith 'n a thréig?

SEISD.—Air sgàth nan làith 'n a dh' aom a ghràidh,
Air sgàth nan làith 'n a dh' aom;
Le bàigh gu 'n òl sinn cuach fo stràc
Air sgàth nan làith 'n a dh' aom.

Le 'chéile ruith sinn feadh nam bruach,
'Us bhuain sinn blàth nan raon,
Air allaban thriall sinn ceum no dhà,
'O àm nan làith 'n a dh' aom.

Le chéil' o mhaduinn mhoich gu oidhch'
'S na h-uillt ri plubairt fhaoin,
Ach sgarradh sinn le tonnan àrd
'O àm nan làith 'n a dh' aom.

So dhuit mo làmh a charaid ghaoil,
'Us sìn gu faoil do làmh,
'S le bàigh gu 'n òl sinn cuach fo stràc,
Air sgàth nan làith 'n a dh' aom.

*Eadar. le* FIONN.



A. SINCLAIR, PRINTER & PUBLISHER, 47 WATERLOO STREET, GLASGOW.

50